# DÀNA

# OISEIN MHIC FHINN,

AIR AN CUR AMACH

AIRSON MAITH COITCHEANNTA

MUINNTIR NA

GAELTACHD.

DUN-EIDIN;

CLO-BHUAILTE LE TEARLACH STIUBHART.

M.DCCC.XVIII.

# ROIMH RADH.

FHAD'sa chaidh seanchas a' chinnidh dhaonna a rannsachadh, fhuaras gu'n robh ceud fhiosrachadh gach sluaigh air fhoillseachadh ann an duanaibh Bhàrd. Tha an Leabhar Noamh 'na dhearbhadh sìorruidh gu'n robh moladh an Uile-chùmhachdaich, agus dhaoine deadh-thoillteannach 'ga thaisbeineadh ann an rannaibh o thùs an domhain. 'Sann à h-òranaibh nam Filidh a choimh-dhealbh gach cinneach san airde 'near an earrann bu mhò 's bu shine d'an cuid eachdraidh. Cha 'n'eil fine a chraobh-sgaoil air feadh na h-Eorpa, nach dò ghléidh an cleachdadh ceudna. A réir an teisteannais a's fearr a ta againn a thaobh

ghnàthanna agus mhodhanna ceud luchd-àiteachaidh eileana Bhreatainn agus na h-Eirinn, 's ann an ranntachd a bha'n t-iomlan d'an cuid fòghluim air a dhealbh. Anns gach ionad 'san d'rinn iad bàilteachas 'na dhéigh sin, dhlùth-lean iad ris a Bhardachd. Taisbainidh sin an t-aobhar mu'n robh duain cho phailt am measg ar sinnseara; agus nochdaidh e ciod an seòl air an d'fhàs a' Ghailig cho foirfe 'sgach buaidh a bhuineas do chànain dhiongmhalta. Bha'n fhilidheachd, a là agus a dh'oidhche, am beul nan òg agus nan sean.

Ge b'e ni ris an cuireadh e a làmh, no ris an leagadh e a chridhe, gheibheadh an Gàidheal toilinntin sa' bhardachd, agus bhiodh an t-òran dùthchais a' cur sunnt air 'aigne. B'e gnìomh nam bard, a bhi 'seinn cliù ghaisgeach, agus a' mosgladh an t-sluaigh gu treuntas; agus 'si tàmailt cho mhòr 'sa b'urrainn an Gàidheal foghainteach fhulang, "gun iomradh bhi air 'ainm san dàn." Dream mata mar na Bàird, a bha cho feumail am measg sluaigh 'gan robh cridheachan fosgailteach, fiolaidh, fiughanta,

maille ris gach ard bheachd a bhuineadh do Chinneach mìleanta nach do sthrìochd riamh do chuing choigrich, is coltach gu'm faigh-eadh iad gach urram; agus gu'n d'thugadh iad gach oidhrip air a thaisbeineadh gu'n robh iad toillteannach air a' mheas so o uaislibh agus o ìslibh an dùthcha. Mar so bha ard chliu agus deadh bheusan a' beothachadh agus a' brosnachadh a chéile cho mòr, 's nach iongnadh idir ge do bha na Gàidheil cho déigheil air solus an dàin a chumail suas o linn gu linn.

Am measg nam Bàrd a bha ainmeil o shean ann an Gàeltachd Alba, b'e *Oisian* gu mòr a b'airde cliu. Bha na duain a rinn e coimh-lionta anns gach buaidh, leis an urrainn tean-gaireachd an t-anam a mhosgladh gu h-ard smaointean agus gu mòr ghniomharan. Chlò-bhualadh uime sin na duain a rinn e air chlà-raibh cridheachan nan Gàidheal. Bha iad 'gan sìor-aiseag o' Athair gu mac, anns gach ionad anns an do labhradh Gailig, rè iomadh linn. B'i ranntachd *Oisein* toilinn-

tinn gach cuirme agus gach còmhdhalach. Anns na h-oidhchean fada geamhraidh, mu chagailt a' ghealbhain shuilbhearra, agus mu sholus an lòchrain daraich no ghiubhais, bhiodh sgeul nan euchd a rinn Fionn, Oscar, Cuchulluinn, Caoilte, Goll agus Diarmad, a' fadadh tein' aoibhinn an uchdaibh na h-òig-ridh, agus a' toirt nam bliadhnachan a dh'fhalbh, le'n uile dhearrsadh, gu cuimhne nan aosmhor.

Dlùth air ceud bliadhna roimhe so, thàinig muthadh mòr air cleachàdh agus modhann-aibh nan Gàidheal. Bu ghann teaghlach Cinn-cinnidh, aig an robh ni's fhaide bàrd, no clàr-sair, no seanachaidh, mar a b' àbhaist doibh roimhe sin. Leigeadh gu mòr air diochuimhn na seann dàin bu taitneach le'n sinnsearraibh.

Air eagal, an ùine ghearr, gu'n caillteadh iad gu tur, air iarrtus agus cosgais dhaoin' uaisle foghlumta ann an Dùn-éidin, agus sa' choimh-earsnachd, thug Seumas Macmhuirich, a Baid-eanach, mu chùig bliadhna deug an déigh latha Chuil-fhodair, dà chuairt air feadh na Gàelt-

achd, chum gu'n cruinnicheadh e na dh'-fheudadh e do dhànaibh *Oisein.* Na fhuair e dhiubh thionndaidh e, air ball, gu beurla. Bu ghann neach nach do leugh, agus nach do mhol, a' Shaothair.—Sgaoil i air feadh na Roinn-Eorpa gu léir. Chaidh a tionndadh 'sgach cànain; air doigh 's gu'n d'fhuair *Oisian* ann an tìribh imchéin, agus an caintibh choig-reach, am moladh agus an t-ardachadh sin nach d'fhuair e roimhe riamh, ach ann an cànain, agus an dùthaich nam beann. Air impidh cuid d'a luchd-eòlais chuir Seumas Macmhuirich roimhe na dàin ghaelach a chruinnich e a chlò-bhualadh mar an ceudna; ach a chionn nach d'thàinig a bheag air an aghaidh a bha miannach air a' ghniomh a chuideachadh, b'éigin da san àm, a rùn a leig-eadh air cùl.

Chaidh fios so gu h-Innsibh na h-airde 'near, far an robh *an Ridir Jan Macgregair* agus mo-ran eile a dh'uaislibh na h-Alba.—Chruinnich e fein, agus a chairdean, ar ball, airgiod gu leor, a chuireadh a dhionnsuidh *Mhic Mhuirich,* gus

an gnothach a chur air aghaidh, ach fhuair esan bàs gun an obair a chuir amach, agus chaidh Iomadh dhe na dainibh air chall.

Bhuilicheadh ochd mile deug marg do n airgiod so, ann an clòdh-bhualadh na Gaelic ann an Lunnuin, sa bhliadhna 1807, maille ri tionndah fìrinneach, focal air fhocal, gu Laidinn, le *Roibeart MacPharlain*.—Tha n'tsaothair so air a h-ath fhoillseachadh, as eugmhais na Laidinn, gu leas coitchionn nan Gaidheal. Tha a Ghaelic air a glanadh, leis an duin uasal foghluimta, *Eobhan Mac Lachlainn*, o mhearachdaibh a rinneadh roimhe, le cabhaig, no le dearmad. Leanadh an so am modh scriobhaidh a chleachd an oll' urramach, *Jain Stuibhart, ministir Luis*, annsa Phiobull Ghaelach, a thaobh, le breth aonsgeulaich luchd foghluim, gur e so seol scriobhaidh a's fearr a fhreagras do chomh-dheilbh na cánain.—Shamhluich an Ridir, le laimh fein, an obair so, a lion sreith agus sreith, ris a' chlodh-bhualadh Lunuinnneach.

# A CHLANNA NAN GAEL!

'Sdearbhta nach eil an duigh Cinneach as airde cliu na sibh fein ag aiteachadh an domhain. Thoill sibh, marri bhur sinnsir, an luaidh òirdheirc so am builsgein gach-cruadail. Chuir na n Laoich o na ghineadh sibh, le taic nam Beann, le misneachd an Dain, 's le faobhar a claidhe, na *Roimhich* o shean, air ais do'n tìr chein, ge do cheannsaich iad earran mhor dhe n Domhain. 'S anns na blaraibh cian-iomraideach a thugadh anuadh, air feadh na h-Eorpa, nuair a bhagair Aintighearna na Frainge, gu ladarna, aon tighdaorsainn a dheanamh do'n t-saoghal gu leir, sheas sibhse, mar bu dual, ri gualai bhur Righ dhumhahasaich, gu calma, curannta, cunbhalach, bhur namunnabh brâs san chath, le meamnadh Ghaisgeach na Feinne, agus fhuair sibh, mar iadsan, moladh an dànabh gach Dumhchadh, nach leigear air diochuimhn gus an sguir na soluis neamhaidh a thomhas bhliadhnachan agus linntin.

Chum gu'n deanta, le h-uirigleadh taitneach bhur Baird fein, a mòr aigne so altrum, abachadh, agus a shior-mhosgladh, feadh na linntean a tha ri teachd, gus an eirich e gu barr mhullach na mòralachd, tha na dàin a dhealbh *Ossian Mac Fhinn* air an tairgseadh dhuibh anns an Leabhar so, a nasgaidh, le deadh dhurachd dhaoin uaisle araid a bhuineas dhuibh fein.

Gu m bu fada mhealas sibh an cliu sin a tha cho dligheadh dhár munntir, anns gach deadh bheus agus deadh ghniomh. Lionmhor bitheadh 'ur sliochd mar Reulta nèimhe, cruadalach mar an Darach nach ciosnich siàn a gheamhraidh; sgun robh saoirse, agus sonas, gu brath, ag aiteachadh tìr na m Beann, 's na 'n Gleann, 's na 'm Breacan !!!

# CATH LODUINN.

## DUAN I.

SGEUL ri aithris air àm o aois.
A chaoin aiteil, gun t'fhaicinn a chaoidh,
Lùbadh cluaran mu Lora nan sian;
Thu air astar an caol-ghleann na gaoith,
C'uime thréig thu mo chluasa co dian?
Cha chluinnear gairm nan liath shruth ard;
No guth clarsaich o charn nan gas.
Mhalmhina nan teud, thig gu d' bhard,
Till anam do bhaird air ais;
Till m'anam, a làmh-gheal, dhomh féin.
Mi coimhead air Lochlin nan sonn,
Ciar uisge Uthorno nan tonn;
O'n iar-chuan a' tearnadh mo righ;
'S muir bheucach fo ghaoith a' strì;
'S neo-lìonor glan òigridh nam beann
Tìr choigrich a' togail fo'n ceann.
Ghairm Starno o Loduinn fear faoin,
'Chuireadh Fhionnghail gu cuirm nam fleagh:

Chuimhnich an righ an òigh chaoin ;
Ghluais ardan a làmh ri a shleagh.
 " Ni 'm faicear leam Gorm-mheall no Starno :
Tha bàs a' snàmh, mar fhaileas ciar,
Air inntinn an triath a tha borb ;
Cha tréig m'anam an dearsa o'n ear,
Ainnir làmh-gheal a's àirde cliu.
O m' fhianuis, mhic Loduinn, gu grad.
Dhomh féin a ta fhocal mar ghaoith,
A thogas 's a thréigeas an dos
An dubh-ghleann fo dhubh-nial ciuin."
 " Dhubh-mhic Roinne nam bàs-arm geur ;
Chromaghlais, fhir cruaidh nan sgiath ;
Shruthmhoir, a thuineadh riamh
An truscan ciar a' chòmhraig ;
Chormair, leis an dìonaiche long
A' gearradh a h-astair feadh thonn
Gun chùram, mar theine nan speur
Ro' bhearna beur nan neul ;
Eiribh grad, a chlann nan sonn,
An tìr choigrich mu'n iadh an tonn.
Sealladh gach duin' air a sgéith,
Mar Threunmhor, fear riaghladh a' chòmhraig.
Thusa chòmhnas am measg nan clàrsach,
A sgiath bhallach, druid-sa gu m' làimh ;
Till an sruth mòr so om' thaobh,
No ri m' thaobh biodh do thuineadh fo làr."
 Mu 'n righ ghrad dh'éirich triatha borb ;
Ghlac iad uile an sleagh le colg ;
Las an sùil gun fhocal 'nam beul,
'N anam 'g éirigh ard do na tréin.
Air sgéith chualas screadan nan lann ;

Ghabh iad uil' am monadh fo 'n ceann ;
Sheas na fir an duibhre liath
Air ardaibh ciar na h-oidhche
Bristeadh durdain nan duan ciuin
Air osaig ùir nan sliabh.
Làn is mall bha'n ré air tuinn ;
Am màile liath thig triath nan sonn,
Dubh mhac Roinne o chrom nan dos,
Sàr shealgair nan torc ciar.
B'e miann an fhir an t-eathar donn
Ag éirigh suas air cuan nan long,
'Nuair dhùisgeadh Cromthormod a choill'
An talamh foill agus naimhde.
Cha robh eagal an anam an Dùir.
" Mhic Chumhail, an sgaoil mi mo cheum,
Measg oidhche ? o sgiath nam beum
An seall mi mu'r naimhdibh gu léir
An sàmhchair fo fhaileas nan speur,
Mu righ Lochlin gun iochd, gun bhàigh,
Sàr Shuaran, namhaid borb nan dàimh,
Taomadh thall nan rann air chòmhla
Do chlach Loduinn nam fuar thaibhs' ?
Cha 'n ann gun fheum tha 'm focail mall
Ri Loduinn nan Gall treun.
Mur till mac Roinne, a thriath,
Bhean bhanail tha triall 'na h-aonar,
An àite tachairt do gharbh shruth nan sliabh,
O Chruailinn tha sìos a' taomadh.
Air gach taobh tha cruach agus carn,
Gorm-choille, beur ard, is beuc' cuain ;
Tha sùil mo mhic air eoin nan tonn
Faoin sheachran nan tom an òige.

Thoir ceann an tuirc do cheann nan daoine;
Innsear dha nach b'fhaoin mo shòlas,
'Nuair thàinig neart riabhach nan cnoc
Air gorm-shleagh nan torc an Uthorno.
Innsear dha mo ghniomh sa' chòmhrag;
Innsear air chorr dha mar thuit mi."
"An dì-chuimhn' air m'aithrichibh treun
Cha d'thàinig mi féin thar caoil:
Am a' chunnairt b'e àm am beum;
Cha robh iad gun fheum an aois.
Cha 'n'eil an dùbhra dona donn
A' dùnadh trom mu chiabhan m' òige:
A thriath Chramo chruailinn an aonaich,
Is leams' an oidhche, 's leams' an cunnart."
Shìn an righ gun dàil a cheum
Thar Turthoir nam beuc-shruth fuar,
Chuir sìos a thoirm garbh le beud,
Raon Ghorm-mheall 'na cheò féin gun tuar.
Bha ghealach air eudan nan carn,
'S 'nam meadhon cruth àillidh na snuadh;
Cruth àillidh nan ciar-chiabh ard,
Oigh Lochlin an uchd bhàin o stuadh.
Bu liònor, 's bu ghearr a ceum,
Duan briste gun bheud sa' ghaoith.
Dh'éirich a ruighe geal gun fheum;
Am bròn 'na h-anam 's i baoth.
"A Thorcuil-torno nan ciabh glas,
Am bheil astar do chas mu Lula,
Do ghath teine mar eibhle dol as
Aig sruth a tha cas fo dhùbhra?
C' àit' an do ghabh thu tuinneas thall,
Athair òigh bhàin nan ciar chiabh?

Chi mi triath Lula nam beuc
Cur nan cleas mu chiar chruth Loduinn,
'Nuair a dhùineas an oidhche mu speur.
Thu ceileadh na ré fo sgéith mòrchuis:
Chunnaic mis' i dorcha as donn;
Bha teine nan tonn ann do chiabh,
'S tu snàmh uam mar shiubhal nan long.
C' uim' nach cuimhne do'n t-shonn air m' fhiamh?
A righ nan torc riabhach gun ghìomh,
Seall-sa sìos o thalla Loduinn
Air ainnir fo bhròn 'na h-aonar."
"Co thusa, 's caoine guth fo dhùbhra?"
Thionndaidh i cùl ris an t-shonn.
"Co thusa, san oidhche fo chùram?"
Dh'aom i dlù ri còs nan tonn.
Dh'fhuasgail an righ an iall o làimh;
Dh' fheoraich e le bàigh m'a sinn'sre.
"Bha Torcul-torno," labhair an òigh,
"Aig Lula nan sruth mòr a' tàmh;
Bha thuinneas aig Lula nan seòd—
Tha 'n t-shlige chorr an diugh 'na làimh.
An talla Loduinn nan gruaidh ciar.
Thachair e 's Starno nan long
Am meadhon nan tom an còmhrag;
B'fhada spairn nan ciar-shuileach donn:
Thuit m'athair, an sonn, fo dhòruinn,
Torcul-torno nan gorm sgiath.
Air taobh na craig aig Lula féin
Thuit ruadh-bhoc nan leum fo m' iuthaidh.
Mar thionail mo lamh, 's mi leth-aobhach,
Mo chiabhan air faondra sa' ghaoith,
Chualas toirm: mo shùile plaosg';

M urla caoin ag éirigh ard;
Bha mo cheum gu Lula nach faoin
Gu Torcul nan cuan 's nan carn.
  Co a t'ann ach Starno, an righ,
A dhearg shùil ag iadhadh gràidh?
Bu dorcha garbh a mhala dhubh,
'S è gàire gun chruth le sòlas.
C'àite bheil m'athair bu mhòr,
Triath nan tòrr, bu chòrr an còmhrag?
Thréigeadh measg naimhde an òigh,
Nighean Thorcuil nan seòl còmhnard!
  Ghlac e mo làmh, is thog e 'n seòl;
Chuireadh mis' an còs duibhre.
Air uairibh thig esa, mar cheò,
Togail am chòir sgiath m'athar.
Gath òige dol seachad air uair
Mu dhall dhorus thruagh nan còs;
Mac Starno, fear-siubhail nan cruach;
Tha m'anam fo luaidh do'n òg."
  "A nighean Lula nan geal làmh,"
Thuirt Fionnghal, "ainnir a' bhròin,
"Tha nial am measg teine a' snàmh
Air t'anam, a ghràdh nan seòd.
Na seall air ré fo éididh dhonn,
No air teine nan tonn o speur;
M'an cuairt a ta stàilinn nan sonn,
Eagal trom do d' naimhdibh, a bheus.
Cha 'n e stàilinn nan lag a t'ann,
No anam cam nam faoin fhear.
Cha chaoin òigh an talla nan lann
A ruighe bàn a' sgaoileadh 'na h-aonar.
Tha i àillidh measg a trom chiabh

Tribualadh clàrsaich nan triath an Selma;
Cha 'n 'eil a guth a' caoineadh air sliabh,
Sinn a' tiomachadh riamh air fonn."

* * * *

* * * *

Shìn an righ a cheum gun stad
Ro' dhuibhre nan ciar thom;
Fhuair e craobh Loduinn gu grad,
'S i lùbadh fo osna gu trom;
Tri clacha le còinnich ghlais,
Struthan cas a' ruith ri'n taobh;
Os an cionn bha 'n teine dol as,
Cruth Loduinn an ceò 's an gaoith.
Bha tanas a' coimhead gu h-ard
Leth-dheante do dheathach 's do cheò.
Chluinnteadh guth briste le spairn,
'S toirm uild a' taoma o'n ord.
Ri taobh daraig gun duille san fhraoch
Chluinnt' a chòmhra ri laoich gun bhàigh,
Ri Suaran is Starno neo-chaoin,
Droch naimhde maraon do'n dàimh.
Dh'aom iad air sgiathaibh dubh-dhonn
Le sleaghaibh nan dorn gu teann;
Fuaim gaoithe mu Starno nan long,
'S a dhubh fhalt a' taomadh m'a cheann.
Bhuail farum a cheum an cluas;
Dh'éirich iad suas 'nan airm.
"Leag fear seachran na h-oidhche, Shuarain,"
Labhair Starno 'na ardan mhòr;
"Glac-sa sgiath t'athar a'd' làimh;
Tha cruaidh mar charraig nan còs."
Thilg Suaran a shleagh gu grad;

Stad is chrith i an sean chraoibh Loduinn,
Tharruing na suinn ri chéile
Le'n lannaibh a' beumadh còmhraig;
Bha cruaidh a' spealtadh air cruaidh,
Lùiriche fuaim agus màile;
Ghearr mac Luinn na h-iallan uallach;
Thuit an sgiath bhallach san làraich;
Chaisg an righ a làmh gu h-ard,
Le faicinn sàr Shuarain gun airm;
Thionndaidh a shùil fhiadhaich 'na cheann,
Agus thilg e a lann air làr;
Tharruing e cheum mall o'n t-sliabh,
Fonn òrain a' tùchadh 'na chliabh.
Gun fhios do athair ni 'n robh Suaran;
Thionndaidh Starno cheann o'n tom;
A mhala dhubh a' cromadh trom
Air aghaidh uaibhrich an ardain.
Bhuail craobh Loduinn leis an t-sleagh;
Shìn e cheum, is ghabh e chathar.
Thill gu Lochlin nan gorm lann
Gach fear gu mall, 'na astar féin,
Mar shiùbhladh an cobhar dà àld
O dhà ghleann, is sian 'sa bheinn.
Gu Turthor thill an righ;
Glan dh'éirich dearsa o 'n ear.
'Na làimh an iomall na h-oidhche
Shoillsich airm Lochlin nam mòr thonn.
Glan araon o charraig nan còs
Ghluais nighean Thorcuil nan caoin bheus,
Tional a ciabh throm o'n ghaoith,
'S a' togail guth le binneas theud,
Guth Lulain nan slige fial,

Talla còmuidh nan triath ard.
Chunnaic airm Starno 'na làimh ;
Las sòlas an anam na h-òigh :
Chunnaic sgiath Shuarain r'a thaobh,
Is thionndaidh o cheannard an t-slòigh.
" An do thuit thu aig do cheud sruth
A rùin ainnir nan ceud bròn ?"
Uthorno a dh'èireas o uisge,
Air do thaobh tha dealain na h-oidhche.
Chi mi ghealach dubhach donn,
Am measg nan tonn, air chùl do choill' ;
Rid' mhullach tha Loduinn sna neoil,
Tigh mòr nan seòd a dh'aom o shean.
An ceann an talla chithear thall
Cruth Loduinn nan gorm lann ;
Chithear, mar fhaileas an ceò,
'Dheas làmh an sceò air ni mar sgéith ;
'Lamh chli air slige nach faoin,
Slige sòlais nam mòr thriath.
An talla taibhs', bu ghlaise snuadh,
Chìt' aisre dealain nan stuadh.
Chruinnich sìol Loduinn r'a chùlaobh,
Seoid as ùr, is suinn o shean.
Shìn esan an t-slige chùbhraidh
Dhoibhs' a shiubhladh gu còmhrag glan ;
Eadar e 's geilteara dh'éirich
An sgiath bhallach, bhearnach, dhonn,
Mar ghealach a' dubhadh sna speuraibh,
No tein-athair a' luidh air an tom.
Mar bhogha braoin air aghaidh stuadh
Thàinig òigh bu ghloine snuadh.

# CATH LODUINN.

## DUAN II.

"C' aite 'm bheil gaisgeach nan triath ?"
Thuirt Dubh mhac Roinne nan sgiath donn.
"Co 'n neul a cheil anns an t-sliabh
Og dhearsa o Shelma nan tonn ?
An e an righ a chithear thall
Tighinn o charn fo sgéith na h-oidhche ?
Tha mhaduinn air Thoirne nan stuadh,
'S a' ghrian air a' chruaich an ceò.
Togaibh am fhianuis an sgiath,
Mhòir ghaisgich an triath a dh'fhalbh :
Cha tuit e mar thein air an t-sliabh,
Dorcha chìt' a thrian air làr.
Sud féin e mar iolair nan speur,
A' tearnadh o bheinn sa' ghaoith ;
Tha faoibh a nàmhaid na làimh.
Bha m'anam, a righ, fo bhròn."
"Tha na naimhde tearnadh r'ar làimh,
Mar stuaidh tigh'n anall fo cheò,
'Nuair a chithear fo chobhar an ceann
Thar smùid, nach 'eil gann, is scleò.

Crithidh fear-siubhail 'na thriall,
Gun fhios dha cia rian is còir."
"Cha chrith, mar fhir-siubhail, sinn féin;
Tairnibhs', a threuna bhur cruaidh.
An éirich mo lanns' air a' bheinn,
No 'm fàg mi dhuibh féin a' bhuaidh?"
"Na gnìomha dh'fhalbh," thuirt an Dubh,
"Tha tighinn an diugh fom' shùil;
Tha Treunmor bu leathan sgiath,
Ri fhaicinn measg thriath a bh'ann.
Cha bu lag anam an righ,
'S cha robh a smaointe riamh fo ghìomh.
O 'n ceud sruth mòr san fhraoch
Thachair slòigh an caol-ghleann Chòna;
Bha 'n triath r'an taobh san t-sliabh.
Cò dh'imicheas sìos gu còmhrag?
Tharruing iad gu'n leth an lainn;
Bha dearg-shùil 's gach ceann fo ardan;
Gach fear leis féin san doire thall,
'S e mùchadh nan dàn fo ùrla.
C'ar son a ghéilleadh iad d'a chéile?
Bu choimeas feum an sinns're.
Bha Treunmor le shleagh chòrr san t-sliabh;
Bu ghasda fo chiabh an t-òig-fhear;
Chunnaic e 'n nàmhaid a' triall,
'S bha 'anam gu ciar am bròn.
Dh'iarr e air gach gaisgeach treun
Ma seach bhi riaghladh a' chòmhraig.
Chaidh, ach thill iad fo bheud
O'n nàmhaid is beinn na comhstri.
O charraig féin, fo chòinnich ghlais,
Theiring Treunmor nan gorm sgiath;

Tharruing gu leathan sa' chomhrag,
'S ghéill anns a' charraid na dàimh.
M'an cuairt do'n triath an sliabh a' bhlàir,
Thionail na sàir le aoibhneas mòr.
Mar aiteal, is taitneach sna raoin,
Bha guth cumhachd gu caoin o Shelma.
Bhuail na triatha leo féin an còmhrag,
Gus an d'éirich sa' chomhstri cunnart;
An sin a bha àm do 'n righ
Chur ceann air an strì le chruaidh."
"Cha 'n ann gun eòlas dhuinn féin,"
Thuirt Cromghlas nan geur lann,
"Chaidh sinns're nam beann fo ùin:
Cò e bheir còmhrag san t-sliabh,
'S righ nam beann ard air chùl?
Tha ceathach thall air iomadh tom;
Buaileadh sonn 's gach cruaich a sgiath;
Thig tanas an duibhre gu lom,
A sheòlas gu comhstri an triath."
Dh'fhalbh, is ghabh gach triath a thom;
Chuir baird nam fonn am beachd air triatha.
Bu labhra na caismeachd nan sonn
Toirm an Duibh o chopan ciar,
'S e togail a sgéithe sa' chòmhrag.
Mar thoirm mhòr o uisge thall
Thàinig sìol Thoirne anall;
Bha Starno an eudan còmhraig,
'S Suaran o innis nan stoirm.
Sheall gach laoch o dhonn sgiath,
Mar shamhla ciar aig cloich Loduinn,
'Nuair shealltas e o chùl na gealaich,

'S i dubhadh fo eallaich san speur,
'S dealan tanais sgaoilte san oidhch.'
Thachair aig Turthor na suinn,
Mar bhruailleinn thonn air druim a' chuain.
Bha beuma beucach dlù ri chéile;
Am bàs a' leum thar tréin san t-sliabh,
Mar nial do chlacha-meallain garbh,
'S gaoth mhòr na cirb ag éirigh;
Na sianta mar thorrunn a' falbh,
'S muir dhorcha le spairn a' beucail.
A strì Thoirne, 's duibhe gruaim,
C' uim' an cuirinn an duan do chreuchda?
Tha thu san àm a chaidh suas,
A tha gun tuar do m' léirsinn.
Thàinig Starn' anall le còmhrag,
Is Suaran mòr le chirb do 'n strì.
Cha robh do lann gun bhrigh sa' chomhstri,
A Dhuibh mhic Roinne o 'n Tuath thìr.
Theich Lochlin thar an uisge thall;
Bha triath' nan lann air call an smaointe,
Thionndaidh iad am mòr rosg mall
Air teicheadh o'n charn do'n t-sluagh.
Chualas stoc Fhionnghail o 'n chruaich;
Thill sìol Alba o ruaig sa' ghleann.
Bu lìonor mu Thurthor nan stuadh
A thuit gaisgich gun tuar fo lainn.
"A thriath Chrathmo," thuirt an righ,
"Mhic Roinne, shealgair nan torc ciar;
Gun bheud cha do thill thu o 'n strì,
A gharbh iolair a' tearnadh o 'n t-sliabh.
Bithidh Lanshùil an urla bhàin
Fo aoibhneas aig a h-uisge féin,

Le Ceann-daoine, òg mhac do ghràidh,
'S e 'g iadhadh mu Chrathmo fo 'n bheinn."
"'S e Cùlghorm," fhreagair an sonn,
"An ceud fhear chaidh null do dh'Alba;
Cùlghorm, ciar mharcaich nan tonn
Thar gleannaibh crom an t-sàil.
Thuit a bhràthair le làimh an laoich,
'S dh'fhàg e faoin a thalla thall;
Ghabh tuinidh an Cruaithinn an fhraoich
Am measg sàmhchair nam baoth charn.
Thàinig a shìol a mach 'nan àm
Gu comhstri nach gann sa' bhlàr;
Thuit iad an comhstri nan lann;
'S leamsa lot shinns're bu shàr,
A righ innis a's fuaimeara carn."
Tharruing e 'n iuthaidh o thaobh;
Gun tuar thuit an laoch gu làr;
Shiubhail anam gu shinns're nach caoin,
Gu innis mhaol nan stoirm ard
A' leantuinn tanais tuirc do cheò
Air sgiathaibh nan gaoth mòr sa' charn.
Sheas laoich gu sàmhach m'an cuairt,
Mar chloich Loduinn nam fuath air sliabh,
'Nuair a chi fear-siubhail iad shuas
O astar an fheascair ro' chiar,
'S e 'm barail gur tanais nan aosda,
Tha suidheachadh faoibh nam blàr.
Thuit an oidhche air Toirne donn;
Sheas iadsa m'an t-sonn fo bhròn.
Bha osag mu seach anns gach ciabh
An co-thional nan triath mòr.
An sin bhris o 'n righ gu mall

Na smaointean a bha thall 'na chliabh ;
Ghairm Ullin nan clàrsach 's nan dàn,
'S dh'iarr moladh éirigh mu 'n triath.
Cha tein' e chaidh sìos gun leus,
A chithear, 's a leumas o'n t-sùil ;
Cha dhealan, a chaillear san speur ;
Chaidh esa, bha treun air chùl.
Bu chos'ail ri gréin an laoch,
A sheasas fad air faobhar bheann.
Gairm air ais a shinn're nach b'fhaoin
O 'n tuinidh san àm a bh'ann.
"Innis Thoirne," thuirt an bard,
"A dh'éireas gu h-ard sna stuaigh,
Chi mi fo ghruaim do cheann thall
Measg cheathaich a' snàmh air chuan ;
O do ghleannaibh thàinig na triatha
Mar fhior iolair nan sgiath treun ;
Sìol Chulguirm na màile ciar,
Tha 'n Loduinn, tigh liath nan speur."
An ard Thoirne, innis nan gaoth,
Dh'éireas Lurthan nan sruth-charn ;
A liath-cheann gun choill', 's e maol,
'S a chathar faoin 'na chaol ghleann.
Aig fuaran Churtho 's fuaimear braon,
Thuinidh Rurmar, sealgair nan torc,
Bha nighean mar dhearsa caoin,
Strìnandaoine an uchd bhàin.
'S lìonmhor righ, a b'airde triath,
'S lìonmhor triath fo sgiathaibh donn ;
'S iomadh òg, bu truime ciabh,
Ghabh talla Rurmhair nan ciar long ;
Thàinig air ionnsuidh na h-òigh

Gu slios Thoirne fhiadhaich fhaoin.
'S ainnir ghasd, do'n géill na slòigh.
Sheall i sìos o 'ceumaibh caoin,
Strìnandaoine nan cìoch ard.
Ma 's ann air siubhal an fhraoich,
Bu ghile na 'n canach a cruth;
Ma 's ann air tràigh nan stuadh faoin,
Na 'n cobhar air aomadh nan sruth.
Bha 'sùilean soluis mar dhà reul;
Mar bhogha nan speur am braon
A gnùis àluinn fo 'ciabh féin,
'S duibhe na nial fo ghaoith;
Bu tuinidh dhuit anam nan laoch,
A Strìnandaoine, bu chaoine làmh.
  Thàinig Cùlghorm 'na loingeas féin,
'S Corcul-Suran, an treun fial,
Na bràithre o Thoirne nam beum,
A dh' ionnsuidh dearsa nan ceud triath.
Chunnaic i na laoich 'nan cruaidh;
Bha h-anam a' luaidh air Cùlgorm.
Sheall caoin-reul Lochlin o stuaidh
Air ainnir àluinn bu ghloine urla,
'Nuair a thog i làmh gheal chaoin,
Strìnandaoine, bu ghuirme sùil.
Bha gruaim air na bràithribh fo ardan;
Thachair an sùilean an sàmhchair;
Thionndaidh o chéile na garbh thréin;
Bhuail iad an sgiatha san làraich;
Chrith gach làmh an ceann gach lainne;
Chaidh iad an carraid nan laoch
Mu Strìnandaoine b'fhaide ciabh.

Thuit Corcul-Suran 'na fhuil
An innis nan tuil 's nan carn.
Chuir 'athair òg Chulgorm gu muir
O Thoirne nam muc, a tha thall,
Air seachran mar chaochla na gaoithe.
An raon fada Chruailinn an fhraoich
Ghabh saoi nach robh faoin a thàmh.
'Na aonar cha do thuinidh an laoch ;
Bha dearsa bu chaoine r'a làimh,
Nighean Thoirne, a b' airde fuaim,
Strìnandaoine nán gruaidh tlà.

# CATH LODUINN.

## DUAN III.

CIA às tha srutha na bh' ann?
C' uin' a thaomas an t-àm tha falbh?
C' àit' an ceil aimsir a dà cheann?
An ceathach tha mall 's nach gann,
A thaobh ballach le gnìomh nan seòd.
Tha mo shealladh air linnte dh' aom;
Cha 'n fhaicear ach caol na bh' ann,
Mar dhearsa na gealaich tha faoin,
Air linne tha claon sa' ghleann:
An so dh' éireas dealan a' chòmhraig;
An sin thuineas gun sòlas neo-thréin;
Cha chuir iad an gnìomha air chòmhla
Air aimsir, tha mothar 'nan déigh.
  Thus', a thuineas am measg nan sgiath,
Thogas anam nan triath o bhròn,
A chlàrsach o Chòna nan sian,
Thig sios o 'n bhalla am chòir;
Le d' thri ghuthaibh thig gun stad,
Soillseachadh gu grad na dh'fhalbh;

Tog samhla nan laoch, nach robh lag,
Air chiar àm, a chaidh fada null.
A Thoirne nan stoirm 's nan cruach,
Chi mi shuas mo dhream ri d' thaobh;
Fionnghal ag aomadh fo ghruaim,
Thar uaigh mhic Roinne nach b' fhaoin.
Ri làimh tha ceuma nan triath,
Sàr shealgaire nan ciar thorc mòr,
Aig Turthoir a' luidhe san fhraoch
Righ Lochlin 's a laoich an ceò;
An dà righ feargach air dà charn
A' coimhead a nall thar an sgiathaibh;
Bha 'n sealladh air reulta na h-oidhche,
Tha seachran le soillse gu h-iar,
Cruth Loduinn ag aomadh gu h-ard,
Mar theine leth-chaillte 'an nial,
'S am Fuath a' cur a mach nan gaoth
Le dealain ri 'n taobh ro' bhàs.
Chunnaic Starno, le eòlas, nach b' fhaoin,
Nach géilleadh an saoi sa' bhlàr.
Tri uaire bhuail e chraobh le feirg;
Bha shiubhal gun mheirg gu mhac,
'Se mùchadh nam fonn dha féin,
'S a' clàistinn gaoith thréin 'na chiabh.
Thionndaidh na saoi o chéile,
Mar dhà dharaig threun sa' charn,
Gach aon diubh do ghaoith a' géilleadh,
'S ag aomadh o bheinn thar àld;
Crithidh am mór gheugan thall
Fo osaig, a bheucas o 'n ghleann.
" Bha Annir," thuirt righ nan loch ciar,
" Mar theine chaidh sìos o shean;

Thaom e o shùilean am bàs
An còmhrag nam blàr 's nan sgiath;
Bha shòlas am bàs nan laoch;
Fuil cho caoin ri sruth an t-samhraidh,
'Nuair a bheir e o'n ard chraig fhaoin
Aoibhneas nach baoth gu gleann cathair.
Thàinig e mach o Luthcormo
An coinneamh Chormain, an sonn treun,
Esan o Urlor nan sruth,
A thuine fo sgéith a' chòmhraig."
  Thàinig Corman 'na loingeas donn
Gu Gorm-mheall, mu 'n iadh an tonn.
Chunnaic nighean Annir nam beum,
Fiona gun bheud nan làmh-geal:
Chunnaic e, 's cha b' fhaoin a sùil
Air maraich, bu dhubh-ghorm triall.
Dh'fhalbh i gu luing anns an oidhche,
Mar ghealach a' boillsgeadh ro' ghleann.
Ghabh Annir an cuan mòr fo cheann;
Ghairm e gaoth neartor gu chrann.
Cha 'n ann leis féin a bha 'n laoch;
Bha Starno, a mhac, ri thaobh.
Mar iolair Thorno fo òg sgiath
Thionndaidh mo shùil air an triath,
  Thàinig sinn gu Urlor bheucach.
Le shluagh ghluais Corman, an treun fhear.
Bhuail sinn, is thug an nàmhaid buaidh.
'Na fheirg sheas m' athair fo chruaidh;
Ghearr e na badain le lainn,
'G an sgathadh fo ardan nach gann.
B' fhiadhaich is bu dhearg a shùil.
Chunnaic mi anam gu chùl,

Is ghabh mi dùbhra na h-oidhche;
Thog mi cruaidh chlogaid o 'n raon,
Sgiath bhearnach o bheum nach b'fhaoin,
Agus dh' iarr mi 'n nàmhaid thall
Le sleagh gun cheann am làimh.
  Air carragh shuidh Corman an treun,
Darag a' lasadh roimhe féin;
Fo chraoibh, nach robh fada thàll,
Bha Fiona ghasda nan rosg mall.
Thilg mi 'n sgiath bhriste 'na còir,
Is labhair le foill mu shìth.
" Air taobh a mhara beucaiche féin
Tha Annir 'na luidhe an treun;
Thuit an righ sa' chòmhrag gun bhuaidh;
Tha Starno togail na h-uaigh';
Chuir mise o Loduinn a nall
Gu làmh-gheal ghasda nan rosg mall
A dh' iarruidh d'a h-athair a ciabh,
Theid marris an triath san ùir.
Thusa, righ Urloir nan gleann,
Caisg còmhrag, is taisg do lann,
Gus am faigh e 'n t-slige fhial
O chiar làimh dhearg Chruth Loduinn."
  Dh' éirich an òigh fo dheoir san t-sliabh,
Tharruing i o leadan a' chiabh,
Bha seachran air a broilleach bàn
Fo osaig, bha snàmh gu mall.
Chuir Corman an t-slige am làimh;
Dh' iarr e an aoibhneas mo thàmh.
Luidh mi teann air anns an t-sliabh,
M' aghaidh fo chlogaid bu chiar.
Thuit cadal air an nàmhaid thall;

Dh' éirich mi mar thanas mall,
Bhuail mi Corman mòr san taobh;
" Fhiona, bha d' fhaobh air mo lainn;
Bha do bhroilleach fo fhuil san fhraoch.
C' ar son, a nighean nan laoch a bh' ann,
Mhosgail thu ardan do bhràthar?"
Dh' éirich madainn; dh' fhalbh an nàmhaid,
Mar cheò tha snàmh air a' bheinn;
Bhuail Annir copan nan sgiath,
Agus ghairm air a chiar mhac.
Thàinig mi am fuil anall;
Tri chuairt dh'éirich guth an laoich,
Mar osag ghaoith a bhriseas thall
O nial air carn san oidhche.
Tri làithe chaidh aoibhneas m'an cuairt;
Cha do chuir sinn san uaigh na mairbh;
Ghairm sinn seabhaig nan speur,
Is thàinig o 'n uile ghaoith
Gu cuirm air faoibh nan nàmhaid.
" A Shuarain, tha Fionnghall air tom
'Na aonar fo chrom na h-oidhche;
Buail an t-sleagh 'na thaobh sa' bheinn,
'S biodh Starno fo aoibhneas mar Annir."
" Mhic Annir," thuirt Suaran fial,
" Cha mharbhar fo nial leam féin;
Le soillse bithidh m'astar san t-sliabh,
'S na seabhaig air sgiathaibh am dhéigh;
Am foill c'uime ghluaiseadh fear treun?
Tha mo phiuthar a' bacadh mo thriall."
Las fearg air an righ gun dàil,
Is thog e gu h-ard a shleagh;
Tri uaire chlisg i 'na làimh;

Ach chlisg e o bhàs a mhic.
Bhuail e ro' oidhche gu luath
Gu sruth Thurthoir tha shuas sa' chòs,
'S na chuir e nighean Thorcuil o thuath,
'S anns an d'fhàg e chruaidh bu chòrr.
Ghairm e òigh Lula nan triath;
Bha ise an nial le Loduinn.
  Dh'at ardan an anam an laoich,
'S dh'aom e ro' 'n raon gu Fionnghal.
Luidh an righ air sgiath san fhraoch,
'Na aonar, gun smaoin air iargail.
A bhorb shealgair nan torc ciar,
Cha 'n i làmh-gheal nan ciabh tha d' chòir;
Cha ghiullan air raineach san t-sliabh,
Aig sruth Thurthoir nan toirm mòr:
An so féin tha còmhnuidh nan treun,
A dh'éireas gu beum a' bhàis.
A shealgair nan ciar thorc sa' bheinn,
Na mosgail fuathas—fan thall.
  Thàinig Starno le fuaim a nall;
Dh' éirich Fionnghal nan lann sa' mhagh.
" Cò thusa, mhic oidhche sa' ghleann?"
Thilg esan san àm an t-shleagh.
Bhuail iad-anns an strì mar aon;
Thuit san raon an sgiath fo lainn;
Sgiath sgoilte bh'aig Starno ri thaobh,
As cheangladh e ri daraig thall.
'Nuair chunnaic Fionnghal righ nan long,
Thionndaidh e gu trom a shùil;
Bha smaointean air na laithibh a bh' ann,
Mar cheòl uasal nan caoin dhàn,

Bha òigh an uchd bhàin a' gluasad.
Dh' fhuasgail e na h-ialla o làimh.
“ Mhic Annir nan lann, bi falbh.
Gabh Gorm-mheal nan slige mu d' cheann ;
Tha dearsa na bh'ann ag éirigh ;
'S cuimhne leam òigh an uchd bhàin ;
A righ 's fuiliche lann, bi falbh.
Gabh gu d' thalla am bruailleinn thall ;
A dhroch nàmhaid mo ghràidh, as m' fhianuis !
Na tigeadh an coigreach a' d' dhàil,
Fhir a ghabhas do thàmh an gruaim !”
Sgeul air àm o shean.

# CAOMH-MHALA,

## DÀN DEALBHCHLUICH.

---

### NA PEARSA.

Fionnghall, Hidealan,
Caomh-mhala, Milsh`uil-chaomha, } *Nigheana Mhorni.*
Dearsa-gre'ine, Baird.

---

DEARSA-GREINE.

Dh'fhalbh an t-sealg, gun fhuaim an Ardbheinn,
Ach sruith a tha gàirich o charn.
A nighean Mhorni, a's gile làmh,
Thigsa nall o bhruachaibh Chròna;
Thigeadh an oidhche le dàin;
Biodh sòlas air ard na Mòrbheinn.

MILSHÙIL-CHAOMHA.

'S i 'n oidhch' i, òigh a's guirme-sùil,
A chiar oidhch' o chùl nan carn.
Chunnacas leamsa fiadh sa' bheinn

Aig sruth Chròna mòthar mall;
Mar bhruaich bha e anns an duibhre;
'S grad a leum e sìos ro' 'n ghleann:
Mu chabar bha dealan na h-oidhche,
Chithear soills' air taobh nan sliabh;
Bha samhla na bha, a' boillsgeadh
Leth-fhaicte o Chròna nan nial.

DEARSA-GRÉINE.

'S e fuathas a' bhàis a bh' ann;
Thuit righ nan lann 's nan sgiath 'sa chòmhrag.
Eirich, a Chaomh-mhal' air a' charn;
Fhuair Caracul buaidh sa' chòmhstri;
Eirich, a nighean Sharno fo dheoir;
Thuit òg do ghràidh, am fear treun;
Chithear tannas an t-sàir sa' bheinn.

MILSHÙIL-CHAOMHA.

Shuidh Caomh-mhal' an sud na h-aonar,
Dà chaol chù, a's léithe colg,
A' glacadh an aiteil san aonach,
'S a' crathadh an cluas gu tric,
Tha gruaidh air a làimh a's àillidh,
Agus gaoth nan carn 'na ciabh,
A gorm-shùil a' sealladh gu faraid
Gu raon, 'san robh gealladh a triath.
C' àite bheil Fionnghal, mo rùn,
'S an oidhche dubhra' dlù mu 'n cuairt?

CAOMH-MHALA.

A Charuinn, a Charuinn nan sruth,
C' uim' a chitheam am fuil do bhùrn?

Cha chluinneam fuaim còmhraig no guth
Ag iadhadh do thuil is do chùirn.
'Na chaidil righ Mhòrbheinn an treun?
Eirich, a nighean na h-oidhche;
Amhairc a nuas o neoil nan speur:
Eirich grad, gu 'm faiceam an soillse
Caol dhearsa o mhàile 's o chruaidh
Air raon 'san robh a ghealladh o'n ruaig.
No thusa, dhealain uaine bhàis,
Bu sholus do'r sinns're nach beò
Fo dhuibhre 's scleò na h-oidhche,
Thigs' ann do chaoir o 'n Ardbheinn,
'S feuch dhomh mo threun an soillse
'Na luidhe, 's mi deurach, sa' bhlàr.
Co sheasas eadar mi 's bròn?
Co eadar mi 's rùn mo pàmhaid?
'S fada sheallas Caomh-mhala fo dheoir,
Mu 'm faicear leath' a mòr thriath
A' tilleadh am meaag a shluaigh
Soillear mar mhaduinn o nial,
Is am braon a' triall o stuaidh.

HIDEALAN.

Luidheadh ceò is gruaim air Cròna;
Luidheadh iad air siubhal an righ;
Ceilibh anis o m' shùil a cheuma
Gun chuimhn' air treun-fhear a chaoidh.
Tha triath' nan sgiath gun cheann air rèidh.
Cha chluinnear an ceuma mu chruaidh.
A Charuinn, a Charuinn nan sruth,
Iadhsa ann am fuil do bhùrn;
Tha ceannard an t-sluaigh fo sceò.

CAOMH-MHALA.

Cò thuit aig Carunn nam bruach,
A mhic duibhre na fuar oidhche?
An robh e geal mar shneachd nan cruach?
Mar bhogha braoin air stuadh a' soillse'?
An robh a chiabh mar an ceò sa' bheinn
Ag iadhadh caoin fo ghréin air tòrr?
An robh e mar thorrunn nan speur?
Cho luath ri féidh nam fàs ghleann mòr?

HIDEALAN.

C'ar son nach fhaiceam a rùn féin
'S i 'g aomadh o 'n bheinn le h-àille,
A dearg-shùil fo dheoir mu 'n treun,
A ciabh gun bheud mu gruaidh fharasd?
Eirich, éirich, a chaoin ghaoth,
Togsa gu caomh a leadan trom;
Faiceam a làmh gheal a's caoine,
'S a gruaidh, a tha gaolach am bròn.

CAOMH-MHALA.

'Na thuit mac Chumhail féin san t-sliabh?
'Na thuit, a thriath, a's duibhe sgeul?
A thorrunn a' siubhal nan aonach ciar,
A dhealan air sgiath theine nan speur,
Cha 'n eagal do Chaomh-mhal' ur triall,
O 'na thuit an triath fo scleò.
Innis, fhir a's dubhaiche sgeul,
Am bheil gaisgeach nan sgiath gun deò?

HIDEALAN.

Tha shluagh nise sgaoilt' air a' bheinn ;
Cha chluinn iad guth an tréin ni 's mò !

CAOMH-MHALA.

Bruaillean air an raon a'd' dhéigh,
Cunnart dhuit féin, a righ mhòir ;
Do 'n uaigh na biodh lìonor do cheum,
Biodh aon òigh a'd' dhéigh fo bhròn ;
Biodh i mar Chaomh-mhala fo cheò,
Làn do dheoir an laithibh a h-òige.
C' ar son a dh'innis thu dhomh féin,
Gu 'n thuit mo ghaisgeach treun sa' bhlàr ?
Bhiodh mo dhùil r'a thilleadh o 'n bheinn ;
Chithinn e féin air craig no còmhnard ;
Shaoilinn gu'm b'i chraobh mo laoch,
A' tighinn le faoibh o 'n bhlàr ;
Chluinninn a stoc anns a' ghaoith,
Bhiodh siubhal baoth air taobh nam beann.
Tha mise deurach gun bhi thall
Air bruaich Charuinn nan sruth mall ;
An sin bhiodh mo dheoir gu tlà
Air gruaidh an t-sàir a tha gun tuar.

HIDEALAN.

Air bruaich cha 'n'eil an laoch :
Air ard an fhraoich nise togar 'uaigh.
Seall, a ghealach, o neul caoin ;
Biodh do sholus caol air cruaich,
Gu 'm faic an Làmh-gheal a gaol
Am boillsge faoin a' mhàile chruaidh.

CAOMH-MHALA.

Na cuiribhse, a shìol na h-uaigh;
Na cuiribhse mo luaidh air chùl.
Dh'fhàg e mi san t-seilg air cruaich;
Gun fhios chaidh e suas gun chliù.
" Tilleam ri oidhch'," thuirt an triath;
'S thill righ Mhòrbheinn fior ri oidhch'.
C' ar son nach d'innis thu, fhir léith,
Tha 'n cromadh nan sliabh gun soills',
Gu 'n tuiteadh ceannard nan sgiath marbh?
Chunnaic thu 'na fhuil an t-òig-fhear;
'S cha d' innis thu 'm bròn do Chaomh-mhala.

MILSHÙIL-CHAOMHA.

Ciod an fhuaim tha shuas sa' bheinn?
Ciod a tha boillsgeadh sa' ghleann?
Cò tha tighinn mar shruth treun,
'Nuair chritheas fo 'n ré nach gann
Mòr-uisge taomadh o charn?

CAOMH-MHALA.

Cò ach an nàmhaid aig Caomh-mhal';
Mac righ an domhain 's a shluagh.
A thannais Fhinn air neoil a' sgaoileadh,
Greas iuthaidh Caomh-mhal' sìos gu luath;
Tuiteadh e mar fhiadh san aonach.—
'S e Fionn a th'ann, measg tannas a shluaigh!
C' uime thigeadh tu, mo luaidh,
A chur sòlais is fuath orm féin?

FIONNGHAL.

Togaibhs' a bheula nan dàn;
Togaibh gu h-ard am blàr aig Carunn:
Theich Caracul, 's a shluagh o m' lainn;
Theich e thall thar raoin an ardain:
A ghaisgich mar dhealain air sliabh,
Tha sgeadachadh tannais na h-oidhche;
'S e 'g aomadh ro' ghaoith o'n iar,
'S a' choille chiar mu 'n cuairt a' boillsge'.
Chualam guth nan aiteal thall
O thaobh nan carn 's am fiar-ghlinn féin.
Ban-shealgair Ardbheinn, an i th' ann,
Nighean làmh-gheal Sharno thréin?
Amhairc o d' charraig, mo rùn;
Cluinneam do ghuth ciuin, a Chaomh-mhal'.

CAOMH-MHALA.

Tog mise gu còs do shuaine,
Og ghaisgich, a fhuair mo ghràdh.

FIONNGHAL.

Thigsa féin gu còs mo shuaine;
Sgaoil na stoirm, tha grian air an raon.
Thigsa, òigh, gu còs mo shuaine,
Bhan-shealgair nam fuar-bheann faoin.

CAOMH-MHALA.

Thill e féin, is thill a chliu!
'S e làmh mo rùin 's mo thréin a th' ann!
Luidheamsa sìos air a chùl,
Gus an till m' anam a nall
O eagal tha snàmh mu 'n cuairt.

Buailibh clàrsach, tògaibh dàn,
Oighe nan rosg mall aig Morni.

### DEARSA-GRÉINE.

Le Caomh-mhala thuit tri féidh san fhraoch;
Fo ghaoith tha teine 'g éirigh ard.
Gabh gu fleagh na h-òigh a's caoine,
A righ Mhòrbheinn nach maol carn.

### FIONNGHAL.

Togaibh guth, a shìol nam fonn,
Mu chomhstri nan sonn air Carunn;
Biodh aoibhneas air làmh-gheal nan tom,
Nuair a chi mis' a fleagh air Ardbheinn.

### NA BÀIRD.

Taom, a' Charuinn, taom do shruth;
An aoibhneas an diugh, siubhail sìos;
Theich coigrich, a b' àirde guth.
Cha 'n fhaicear an steud-each san t-sliabh;
Tha sgaoileadh an sgiath an tìr thall.
Eiridh grian an sìth o nial,
'S tearnaidh an oidhch' an aoibhneas;
Cluinnear guth na seilg air carn;
Ri balla thall bithidh sgiath nam fuaim;
Bithidh ar comhstri ri dàimh thig anall
O thalamh nan Gall o thuath,
'S ar làmha gu dearg am fuil Lochlin.
Taom, a Charuinn, taom do shruth;
An aoibhneas an diugh, siubhail sìos;
Theich coigrich, a b' àirde guth.

MILSHÙIL-CHAOMHA.

Teirinn, a cheò, o 'n tir aird;
A ghatha gealaich, togaibh suas
Ciuin anam na h-òigh, a b' àillidh,
Tha ri carraig 'na luidhe gun tuar!
Caomh-mhala, 's i fuar gun deò.

FIONNGHAL.

Am bheil nighean Sharno gun deò,
Làmh-gheal dha 'm bu mhòr mo rùn?
Tachair rium, a Chaomh-mhal', fo sceò
Air fraoch, fo cheò, 's mi air chùl,
Nuair shuidheam air sruth nam beann
'S mi m' aonar an àm na h-oidhche.

HIDEALAN.

An d'fhalbh guth na seilg o Ardbheinn?
C' uime chuir mi 'm bruaillean air òigh?
C' uine chi mi fo aoibhneas an làmh-gheal,
Am faoghaid fàsaich, mu 'n iadh sloigh?

FIONNGHAL.

Oig, a's duibhe gnè is tuar,
Cha 'n fhaic o so suas am fleagh;
Cha chuir leam an t-sleagh fo ruaig;
Cha togar leat buaidh air magh.
As m' fhianuis, òig a's duirche snuadh.
Feuchar dhomh 'na suain an òigh;
Faiceam ise b'àillidh tuar.
'S glas mo luaidh air taobh nan scòrr!
Tha gaoth na h-oidhche fuar 'na ciabh;
Tha taifeid san osaig a' fuaim;

Bhris a saighead ri tuiteam air sliabh.
Tog moladh na h-ainnir gun ghruaim,
Níghinn Sharno nan stuadh àrd;
Togar a h-ainm air gaoith nan speur.

NA BAIRD.

Faic dealain a' lasadh mu 'n òigh!
Gatha na gealaich a' togail suas
Caoin anama ainnir nan slògh,
O na neoil tha dlù mu 'n cuairt!
Chithear tannais nan sonn a dh'fhalbh;
An sin tha Sàirn na mala donn,
Is dearg-shùil Fhidealàin an laoch.
C' uine dh' éireas an làmh-gheal o' n tom?
C' uine chluinnear a guth san fhraoch?
Thig òighe da h-iarraidh san t-sliabh:
Cha 'n fhaigh iad ciabh, a's àillidh snuadh.
Chithear thu 'n aisling gu d' thrian,
Chur sìth air an anam fo ghruaim.
Bithidh do ghuth 'nan cluais gu mall;
Bithidh an smaointean aoibhneach san t-shuain,
Dh' aisigeas an luaidh gu 'm beachd.
Faich dealain a' lasadh mu 'n òigh;
Gatha na gealaich a' togail suas
Caoin anama ainnir nan slògh!

# CARRAIG-THURA.

An d'fhàg thu gorm-astar nan speur,
A mhic gun bheud, a's òr-bhui ciabh?
Tha dorsa na h-oidhche dhuit rèidh,
Agus pàilliun do chlos san iar.
Thig na stuaidh mu'n cuairt gu mall,
A choimhead fir a's gloine gruaidh;
A' togail fo eagal an ceann:
Ri d' fhaicinn cho àillidh 'na d' shuain,
Theich iadsa gun tuar o d' thaobh.
Gabhsa cadal ann do chòs,
A ghrian! is till o d' chlos le h-aoibhneas.
Togar mìle solus suas,
Ri fuaim tha sèimh o chlàrsaich ghrìnn;
Duìsg sòlas an talla nan stuadh;
Thill righ nam buadh le 'shluagh gu 'thìr.
Tha còmhstri Charuinn fada uainn,
Mar fhuaim nach cluinnear ni 's mò:
Togadh bàird a' chiuil an duain;
Thill gaisgeach nam buadh le chliu.
Mar sin bha focail Ullin chaoin,
Nuair thill an righ o raon nan triath,
Le 'leadan throm, a b' àillidh ciabh.

Bha mhàile ghorm mu cheann an t-suinn,
Mar nial nach trom air aghaidh gréin,
Nuair ghluaiseas e 'na éideadh donn,
A' feuchainn leth a shoills' san speur.
Bha ghaisgich threun an déigh an righ;
Bha fleagh na slige fial an àird.
Thionndaidh Fionn ri luchd bu bhinn,
Is dh'iarr am fonn o shonn nam bàrd.
"A ghutha Chòna, 's àirde fuaim,
A bhàrda, tha luaidh mu h-aois,
Dha 'n éirich, air ar n-anam suas,
Feachda mòr nan gorm-chruaidh laoch.
'S taitneach leam aoibhneas a' bhròin,
Mar dhrùchd mòthar earraich chaoin,
Fo 'n lùb geug dharaig nan tòrr,
'S an duilleach òg ag éirigh maoth.
Togaibhse, mo bhàird, am fonn;
Am màireach bithidh long fo sheòl;
Bithidh m' astar an gorm-ghleann nan tonn,
Gu carraig nan sonn 's nan seòd;
Baile uaine Sharno fhial,
A Chaomh-mhala nan ciabh do chònuidh,
Far an sgaoileadh Cathul, an triath,
A chuirm air an t-sliabh le mòr-chuis;
'S lìonor 'na choille tuirc chiar:
Cluinnidh doire nan sìan an t-sealg."
"A Chronain, a mhic nan caoin fhonn,
A Mhìnfhonn nach trom air clàrsaich,
Togaibh sgeul air Silric donn,
Do righ nam mòr-thom 's nam fàsach.
Thigeadh a' Bhinnbheul, a's àillidh,
Mar bhogha braoin, a nall sa' ghleann,

Nuair dh'fheuchas e cheann san àirde,
'S a' ghrian a' dol air chùl nam beann.
Sud an òigh, a righ nan lann,
Le guth fann, is i fo bhròn."

BINNBHEUL.

Tha mo rùn do shinns're nan sliabh;
'S e sàr shealgair nan ciar ard;
Tha 'mhìol-choin a' plosgadh r'a thaobh,
A thaifeid chaol sa' ghaoith a' fuaim.
'Na shuidh thu aig fuaran nan carn,
No aig mòr-shruth ard an aonaich?
Tha 'n luachair ag aomadh fo osaig,
An ceathach a' mosgladh san t-sliabh.
Tairneam air mo rùn fo sgleò,
Is chitheam an seòd o 'n chruaich.
Nuair chunnam na h-òig-fhir shuas
Aig daraig Bhrano, 's fuaimear sruth,
Thill thu 'n sin gu mòr o 'n bheinn;
'S mòr a b' àille thu féin na d' shluagh!

SILRIC.

C' e 'n guth so tha caoin am chluais,
An guth caoin mar fhuaim an t-samhraidh?
Cha suidh mi aig luachair nan cruach,
No aig tobar fuar nan carn.
Fada, Bhinnbhéil, fada thall,
Tha m' astar gu blàr le Fionnghal.
Cha 'n 'eil mo choin féin ri m' thaobh,
No mo cheum air fraoch nan gleann.
Cha 'n fhaic mi o ard nan sliabh
Sàr ainnir nan ciabh air an raon,

Aig aomadh nan sruth leatha féin,
Mar bhogha lùbadh san speur,
No gealach air tuinn san iar.

BINNBHEUL.

Dh'fhalbh thu, Shilric, dh'fhalbh thu féin,
'S tha mise sa' bheinn am aonar!
Chithear am fiadh air a' chruaich
Gun duine 'ga ruaig o 'n fheur;
Cha 'n 'eil 'eagal ni 's mò anns a' ghaoith,
'S cha 'n 'eil fuaim nan craobh r'a chluais.
O' n doire tha sealgair nach faoin;
Tha esan 'an raon nan uaigh.
A choigrich, a shìol nan tonn,
Caomhnaibhs' an sonn sa' bhlàr!

SILRIC.

Ma thuiteas mi sa' mhagh, a Bhinnbhéil,
Togsa dìleas gu h-ard m' uaigh,
Clacha glas, is meall do'n ùir,
'N an comhara do d' rùn, a Bhinnbhéil.
Nuair shuidheas an sealgair ri m' thaobh,
Is cuirm, 's e faoin, 'na làimh,
" Tha gaisgeach," their e, " san fhraoch,
" Fear cliu, nach robh baoth sa' bhlàr."
Cuimhnich, a Bhinnbhéil, do laoch,
Is e 'n tigh caol a' bhàis!

BINNBHEUL.

'S ceart gu 'n cuimhnichear thu féin:
Tuitidh Silric, mo threun, sa' bhlàr.
C' àit am faighear mi, rùin, sa' bheinn,

'S nach till thu o bheum a' bhàis?
Bithidh m' astar an gleanna nan cruach,
Nuair dh'ìslicheas shuas a' ghrian;
Bithidh mo cheum o aisrigh an t-sluaigh
Gu dìomhair 's gun tuar san t-sliabh;
Chithear leam àite do shuain
An àm tionndaidh o ruaig na seilg.
'S ceart gu'n tuit Silric sa' bhlàr;
Ach cuimhnichear an sàr leam fèin.
" 'S cuimhne leamsa féin an triath,"
Thuirt righ nan coill' ard 's nan sliabh:
" Chaitheadh leis còmhrag 'na fheirg;
Cha 'n 'eil e san t-seilg fo m' shùil.
Chunnacas e aon uair sa' bhlàr;
Bha gruaidh an tréin fo smal gun tuar,
A mhala dorch', is spairn a chléibh
Gu luath, 's a cheum gu h-aird nan cruach,
Cha 'n fhaicear e am measg nan triath,
Nuair dh'éireas air an sgiath am fuaim.
'Na luidh e 'n tigh caol tha ciar,
Sàr cheannard shliabh a's duibhe gruaim?"
" A Chronain," thuirt Ullin aosda,
" Togsa dàn nach faoin air Silric,
Nuair thill e le buaidh o 'n raon,
An déigh Binnbheul, a ghaol, bhi ìosal.
Dh'aom e ri cloich ghlais a ruin;
Bha Binnbheul 'na smaointean beò.
Chunnaic e 'n ainnir gu 'cùl,
Sa' ghleannan chiuin, 's b' àluinn a scleò;
Ach shiubhail, mar cheò, an sàmhla.
Dh'fhalbh dearsa na gréine o 'n raon,
Cha 'n fhaicear a cruth faoin ni 's mò."

"Tha mi 'm shuidh aig fuaran fuar
Air mullach na cruaiche fo ghaoith,
Aona chraobh san osaig a' fuaim,
Tuinn dhorch 'nan ruaig san fhraoch.
Tha bruaillean air an linne thall,
Féidh a' tighinn o charn gu raon.
Cha'n fhaicear ceum sealgair, 's e mall;
Tha sàmhchair sa' ghleann, 's e faoin.
'S trom an osna, 's truime smaoin,
Nam faicinn mo ghaol san t-sliabh
Air seachran an astar an fhraoich;
A' snàmh air a' ghaoith a ciabh;
A broilleach bàn ag éirigh ard,
A sùil ghorm mu 'cairde làn,
A cheileadh le ceò nan carn:
Ghabhainn thu, a rùn, am chòir,
'S bheirinn thu gu còmhnuidh t'athar.
An i féin a chi mi fada thall,
Mar dhearsa air carn an fhraoich?
Mar ghealaich an fhoghair 's i làn,
Mar ghréin an stoirm an t-sàmhraidh, caoin?
An tig thu, òigh a's àillidh ciabh,
Thar carraig is sliabh am dhàil?
'S fann do ghuth, ainnir nan triath,
Mar chuiseig 's a' ghaoth m' a ceann."
"Na thill mo ghaisgeach o 'n bhlàr?
C' àit' an d'fhàg do chaird', a rùin?
Chualam mu d' bhàs air a' charn;
Chuala, 's bha m'anam fo mhùig."
"Thill mi, ainnir nan rosg mall;
Thill mise do thréith am aon;
Cha 'n fhaicear o so iad san t-sliabh;

Thogadh leam an uaigh sa' bhlàr.
C' ar son tha thu t-aonar shuas;
Air iomall nan cruach leat féin?"
"Am aonar tha mis', a Shilric;
Am aonar ìosal an tigh geamhruidh;
Le bròn thuit mi, mu mo luaidh
Gun tuar anns an uaigh, a Shilric!"
Dh'fhalbh i mar fhaileas fo ghaoith,
Mar cheò air an fhraoch an gruaim.
"Nach fan thu, Bhinnbheil, 's tu faoin?
Fan, is faic mo dheoir, 's mi truagh.
Is àluinn do chruth an ceò,
B' àluinn thu ri d' bheò, a Bhinnbhéil.
Suidhidh mi aig fuaran fuar
Air mullach na cruaiche an gaoith;
Am meadhon là, is e gun fhuaim,
Labhairsa, mo luaidh, san fhraoch.
Thigsa, Bhinnbheil, air an osaig,
Air aiteal an dosan nan carn;
Cluinneam do ghuth, is tu 'm fhochair,
Air meadhon là an sàmhchair thall."
Measg aoibhneis an talla nam fear,
Mar so thog Cronan am fonn;
Dh'éirich maduinn a' soills' o'n ear;
Bu ghorm air an lear an tonn.
Ghairm an righ a shiuil gu crann;
Thàinig gaoth a nall o 'n chruaich;
Dh'éirich Innis-thorc gu mall,
Is Carraig-Thùra iul nan stuadh.
Bha comhara beud gu h-ard,
Teine dall 's a thaobh sam smùid!
Bhuail an righ a chliabh air ball;

Gun dàil bha 'gharbh shleagh o chùl;
Chunnaic e gun chlìth a' ghaoth;
Bha 'leadan air a chùl a' strì;
Cha robh sàmhchair an righ faoin.
  Thuit oidhch' air Rotha nan stuadh;
Ghabh cala nan cruach an long;
Bha carraig mu iomall a' chuain;
Dh'aom coille thar fuaim nan tonn.
Air mullach bha crom Chruth-Loduinn,
Is clacha mòr nan iomadh buadh;
Air ìosal bha raon gun mhòrchùis,
Agus feur is craobh ri cuan;
Craobh a bhuain a' ghaoth, 's i ard,
O iomall nan carn gu raon;
Bha gorm-shiubhal nan srutha thall,
Is osag mhall o chuan bha faoin.
Dh'éirich gath o charaig léith;
Bha fleagh nan triath air an fhraoch;
Bha bròn air anam righ nan sgiath
Mu cheannard charraig chiar nan laoch.
  Dh'éirich ré gu mall is fann;
Thuit suain nach gann mu cheann nan triath;
Bha 'n clogaide a' boillsgeadh thall;
Bha 'n teine call a neart san t-sliabh.
Cha robh cadal mu shùil an righ;
Dh'éirich e am farum a chruaidh,
A shealladh air carraig nan stuadh.
  Dh'ìslich teine fada thall,
A' ghealach dearg is mall san ear.
Thàinig osna nuas o 'n charn;
Air a sgiathaibh bha sàmhla fir,
Cruth-Loduinn san lear gun tuar.

Thàinig e gu chòmhnuidh féin,
A dhubh-shleagh gun fheum 'na làimh,
A dhearg-shùil mar theine nan speur,
Mar thorrunn an t-sléibh a ghuth
An dùbhra dubh fada thall.
Thog Fionnghal san oidhch' a shleagh;
Chualas anns a' mhagh a ghairm.
"A mhic na h-oidhche, o mo thaobh;
Gabh a' ghaoth, agus bi falbh.
C' uim' thigeadh tu m' fhianuis, fhir fhaoin;
Do shàmhla cho baoth ri t'airm?
An eagal dhomhsa do chruth donn,
Fhuathais nan crom th' aig Loduinn?
'S lag do sgiath 's do nial nach trom,
Do chlaidheamh lom mar thein air mòr-thonn.
Cuiridh osag iads' as a chéile,
Agus sgaoilear thu féin gun dàil.
As m' fhianuis, a dhubh-mhic nan speur;
Gairm t'osag dhuit féin, 's bi falbh!"
"An cuireadh tu mi féin om' chrom?"
Thuirt an guth trom a's fàsa fuaim.
"Dhomhsa dh'aomas feachd nan sonn;
Seallam o m' thom air an t-sluagh,
Is tuitidh iad mar luath am fhianuis;
O m' anail thig osag a' bhàis.
Thig mi mach gu h-ard air gaoith;
Tha na stoirm a' taomadh shuas
Mu m' mhala fhuair fo ghruaim gun tuar.
'S ciuin mo chòmhnuidh anns na neoil,
Is taitneach raoin mhòr mo shuain."
"Gabhsa còmhnuidh na do raoin,"
Thuirt righ nach b' fhaoin, 's a làmh air beirt:

"Na cuimhnich mac Chumhail air raon ;
'S lag do thannais—'s mòr mo neart.
'Na ghluais mi mo cheum o 'n bheinn
Gu d' thalla féin, air raon a's ciuin ?
'Na thachair mo shleagh, am bheil feum,
An truscan nan speur ri gùth
Fuathais dhuibh aig crom Chruth-Loduinn ?
C' uim' thog thu do mhala le gruaim ?
C' uim' chrathadh tu shuas do shleagh ?
'S beag m' eagal ri d' chòmhra, fhir fhaoin.
Cha do theich mi o shluagh sa' mhagh ;
C' uim' theicheadh o shìol nan gaoth
Sàr ghaisgeach nach faoin, righ Mhòrbheinn ?
Cha teich ! Tha fhios, gun bhi dall,
Air laigse do làimhe an cath."
"Teich gu d' thìr," fhreagair an Cruth ;
"Teich air a' ghaoith dhuibh ; bi falbh !
Tha 'n osag an crodhan mo làimhe ;
'S leam astar is spairn nan stoirm ;
'S e righ na Soruch' mo mhac féin ;
Tha 'aomadh sa' bheinn dha m' thuar ;
Tha a charraid aig carraig nan ceud,
Is òbisnidh gun bheud a' bhuaidh.
Teich gu d' thìr féin, a mhic Chumhail,
No fairich gu dubhach m' fhearg."
Thog e gu h-àrd a shleagh dhorch' ;
Dh'aom e gu borb a cheann àrd ;
Ghabh Fionnghal 'na aghaidh le colg,
A chlaidheamh glan gorm 'na làimh,
Mac an Luinn, bu chiar-dhubh gruaidh.
Ghluais solus na cruaidhe ro' 'n taibhs',
Fuathas dona bhàis fo ghruaim.

Thuit esa gun chruth, 's e thall,
Air gaoith nan dubh charn; mar smùid
Bhriseas òg, 's bioran 'na làimh,
Mu theallach na spairn 's na mùig.
  Scread fuathas Chruth Loduinn sa' bheinn,
Ga thional ann féin sa' ghaoith.
Chual' Innis nan torc an fhuaim;
Chaisg astar nan stuadh le fiamh;
Dh'éirich gaisgich mhic Chumhail nam buadh;
Bha sleagh 's gach làimh shuas san t-sliabh.
" C' àite bheil e?" 'S am fearg fo ghruaim,
Gach màile ri fuaim m' a thriath.
  Thàinig ré a mach san ear;
Thill ceannard nam fear 'na airm;
Bha aoibhneas air òigridh san lear;
Shìolaidh an anam mar mhuir o stoirm.
Thog Ullin gu subhach an dàn;
Chual' innis nan carn an ceòl;
Bha lasair o 'n daraig làn;
Chualas sgeul air clann nan seòd.
  Shuidh Frothal na Sorucha fo fheirg,
Aig craoibh, a bh' air leirg nam frìth;
A mhòr-fheachd mu charraig an deirg,
'S a shealladh m' an cuairt gun chlìth;
A bhorb-inntinn air Cathul 's air 'fhuil,
Thug dheth cìs air chur nan laoch.
Do Annir air Soruch 'na thriath,
Athair Fhrothail nan ciar stuadh;
Air muir dh'éirich gailleann nan sìan.
Bhuail Frothal ard innis a' chuain.
Tri làithe bha cuirm nach gann
An talla Sharn' nan lann gun mhùig;

Chunnacas leis geug nan rosg mall,
Sàr Chao'mhal, a b' àillidh cùl.
Bha 'ghaol di mar ghaol na h-òige;
Mar theine dha 'còir a bha 'thriall.
Eadar Frothal is làmh-gheal nan seòd
Dh' éirich Cathul, 's bu mhòr an triath:
Las comhstri am meadhon an t-sluaigh;
Chuireadh Frothal, bu chòrr, fo iall.
Tri làithe bha esa 'na aon,
An ceangal neo-mhaoth, fo nial;
An ceathramh, chuir Sarno nan long
Ard cheannard nan sonn gu 'thìr.
Dhorchaich eud anam an laoich;
Ri Cathul las fraoch na feirg.
'Nuair dh' éirich clach Annir le cliu,
Thàinig Frothal fo mhùig 'na neart;
Bha 'n còmhrag mu charraig na smùid,
Balla Sharno do'n lùb am feachd.
  Dh'éirich maduinn air innis nan stuadh;
Bhuail Frothal le cruaidh a sgiath;
Ghluais gaisgich fo bhriseadh na fuaim;
Bha 'n sealladh gu luath air triall
Gu muir liath nan iomadh stuadh;
Chunnaic iad Fionnghal 'na neart;
Thuirt Tubar nam feachd an triath.
  " Co sud mar ruadhaig an fhirich,
Le 'uile ghreigh bhiorach 'na dhéigh?
A Frothail, 's e nàmhaid gun ghioraig,
A shleagh roimhe air iomall an t-sléibh.
'S e an gaisgeach, righ Mhòrbheinn, a th' ann,
Mac Chumhail nan lann 's nam fear.
An Lochlin tha 'ghnìomha nach gann;

An talla ard a' chuain o 'n ear
Thaom e fuil mhear nan laoch.
An iarr mi sìth o cheann nan treun?
Tha 'chlaidheamh mar dhealan nan speur."
"A mhic gun mheas, a's laige làmh,"
Thuirt Frothal nan lann, le feirg,
"An gluais m' òige fo nial nach gann?
An géill mi roi' m' àm san leirg?
An géill mi mun d' fhuaireadh leam cìs,
Fhaoin cheannaird gun bhrigh o Thòra?
C' uim' a theireadh 'an Soruch' an sluagh,
Ghluais Frothal mar thuar nan speur;
Thuit smal air a theine gu luath;
Cha chluinnear air duan 'na dhéigh?
A Thubair, cha ghéill mi, ri m' bheò;
Bithidh cliu mar sholus mòr mu 'm chuairt;
Cha ghéill gu m' thuiteam fo scleò,
A thriath Thòra nan sruth fuar."
Ghluais an triath le neart a shluaigh;
Ach thachair iad shuas ri carraig;
Gu daingeann sheas Fionnghal nam buadh;
Theich iadsa brist' o chruaidh an laoich;
Cha do theich iad gun bheud o 'làimh,
'S a shleagh na deann anns an ruaig.
Bha 'n raon fo thuiteam nan triath;
Ghabh cruach nan sìan na mhair.
Chunnaic Frothal sàmhach an ruaig;
Dh'at anam fo bhuaireadh feirg;
Dh'aom e 'shùil reachdor an gruaim;
Ghairm thuige Tubar nach mairg.
"Thubair, theich mo shluagh san strì;
Tha mise gun chli, 's gun chliu;

Buaileam sa' charraid an righ;
Las m' anam le brigh gun mhùig.
Cuirsa bàrd g'a ghairm gu còmhrag:
Na labhair an aghaidh mo mhiann.
  A Thubair, air ainnir gun mhòr-chùis,
Geug òg, tha m' anam gun ghiomh;
Tha 'còmhnuidh aig Taine nan sruth,
Nighean, 's gile cruth, aig Hermino,
Utha àluin nan rosg mall.
Bha h-eagal mu Chao'mhal, tha fuar;
A h-osna gu diomhair is truagh,
Nuair a thog mi suas mo shiuil.
Aithris do Utha na cruit ghrinn,
Gu 'n robh m' anam do 'n mhìn-gheal làn."
  Mar sin bha focail an tréith,
'S e càramh a sgéithe r'a thaobh.
Bha osna chaoin-Utha san t-sliabh;
Lean ise o chian an laoch,
Fo mhàile 's fo àrmaibh òig-fhir,
Bha sùil gu diomhair air an t-sonn,
'S i coimhead gu trom o 'cruaidh.
Chunnaic ise am bàrd a' triall;
Thuit san t-sliabh a sleagh o 'làimh;
Bha 'leadan air gaoith nan sian;
Air osna dh'éirich a h-uchd bàn;
A' sealladh suas air righ nan long;
Thòisich is thosd i tri chuairt.
  Chuala Fionnghal guth a' bhàird;
Ghrad-thàinig e nall 'na chruaidh;
Bha 'shleagh, an cunnart nach mall,
Is dealan a lann mu 'n cuairt.
O Fhionnghal thuit beum neo-fhaoin;

Chaill Frothal an laoch, a sgiath:
'Nuair nochdadh gun mhàil' a thaobh,
Dh'aom bàs thar smaointean an triath.
  Chuairtich dorchadas air ball
Anam Utha nan rosg mall;
Shil na deoir air a gruaidh chaoin;
Ghrad-ghluais i do'n laoch le 'sgiath.
Ghabh darag a ceum 's i triall;
Thuit i sìos air a ruigh bhàn.
Leum a clogad air an t-sliabh;
A broilleach geal ag éirigh thall;
A ciabh nach gann air làr 's i truagh!
  Ghluais tiomachd air anam an righ,
Mu òigh mhìn bu ghile làmh;
Chaisg e 'chlaidheamh anns an strì;
Thuit deoir neo-chli o righ nan lann:
"A thriath na Sorucha 's fuaimear sruth,"
'S e togail a ghuth le spairn,
"Cha 'n eagal duit mo chruaidh an diugh;
Cha robh riamh fuil air mo lainn,
'Nuair ghéilleadh an dàimh sa' chòmhrag;
Biodh aoibhneas air anam do shlòigh,
Aig sruthaibh mòr do thalmhain féin;
Biodh aoibhneas ortsa, ainnir chòrr;
C' uim' thuiteadh an t-òg sa' bheinn,
A righ na Sórucha nan tuil làn?"
  Chuala Frothal guth an laoich;
Chunnaic òigh bu chaoin ag éirigh.
Sheas iad 'nan sgèimh san fhraoch,
An sàmhchair, nach b' fhaoin, le chéile,
Mar dhà chraoibh òg araon fo bhlàth,
An iomall fàsaich tlàth, 's iad gorm,

Drùchd earraich a' sileadh o 'm barr,
'S a' ghaoth 'na luidhe thall san ord.
" Nighean Hermain o thìr nan stuadh,"
Thuirt Frothal nam buadh gun dàil,
" C' uim' thàinig 'na d' àille thar cuan,
Gu m' fhaicinn gun chruaidh fa'n làr ?
Ach tha mi gun chruaidh aig treun,
Oigh gun bheud nan réidh rosg mall ;
Cha laigse a bhuadhaich, a gheug,
Thar mac Annir, bu treun làmh.
'S garbh 's is mòr thu féin, a righ,
An carraid 's an strì nan sleagh ;
Ach 's caoin thu, ghaisgich, an sìth,
Mar a' ghrian air drùchd mìn sa' mhagh ;
Togaidh dìthein ùr a cheann ;
Crathaidh osag mhall a sgiath.
O b'fheart gu 'm biodh tusa féin
An Sorucha nan teud 's nam fleagh,
Gu faiceadh tréith Shoruch' am dhéigh
D'airm 'nuair bhiodh aoibhneas sa' mhagh ;
Bhiodh aoibhneas mu chliu an sinns're,
A chunnaic san strì righ Mhòrbhcinn !"
" Mhic Annir," fhreagair an righ,
" Cluinnidh aimsir sìos ar cliu ;
'Nuair sheasas na gaisgich san strì,
Eiridh neart nan dàn gun mhùig ;
Ma shìneas iad air laigs' an cruaidh,
Is fuil nan truagh m' an cuan do 'n lainn,
Cha togar le baird an duan,
Cha 'n fhaicear an uaigh no 'n carn.
Thig coigrich a thogail tùir,
Is cuiridh iad an ùir thar làimh ;

Chithear claidheamh meirg san smùir,
Fear ag aomadh o chùl ag ràdh,
' Bhuin na h-airm do sheoid, tha fuar;
Cha chualas an luaidh 'sna dàin.'
Thigsa, Fhrothail, thar an t-sliabh,
Gu fleagh nan triath an innis nan stuadh;
Thigsa, ainnir an fhuilt chéir,
Ghaoil gaisgich nan sgiath o thuath;
Thigibhse gu cuirm nan laoch,
'S bithidh aoibhneas a' glanadh ar gnùis."
  A shleagh 'na làimh, 's a cheum treun,
Ghabh Fionnghal dha féin an sliabh.
Dh'fhosgail dorsa Charraig nan ceud;
Fhuaradh cuirm nan slige fial;
Dh'éirich suas fuaim mhaoth nam fonn;
Bha sòlas an talla nan sonn.
Chualas guth Ullin nan duan,
Is cruit Shelma, mu 'n cromadh an cuan.
Bha Utha fo aoibhneas 'na chòir;
Dh'iarr i duan tuirseach a' bhròin;
Deoir ag iadhadh mu 'rosg mall,
'Nuair labhair Cridh-mòr nan caomh-dhàn,
Nighean Rinmhail nan geur lann,
Ghabh tunaidh aig sruth na Lòtha.
Ge b' fhada, bu chaoin an duan;
'S bha gheug ghasd o thuath fo aoibhneas.

CRIDH-MÒR.

Co thig cho sàmhach o 'n aonach,
Mar nial o 'n iar, 's a thaobh sa' ghréin?
Co dha 'm bheil an guth cho caoin,
Cho labhara ri gaoith sa' bheinn,

'S e taitneach mar chaol-chruit Charuill?
'S e mo sheòd, 'na shoills', a th'ann,
Sàr ghaisgeach nan lann fo bhròn.
'S dorcha tuar do mhala thall;
Am bheil Fionnghal an triath gun deò?
C' uime tha do ghruaim 's do bhròn, a Chonaill?

CONALL.

'S beò an triath o iul na seilg;
Thill laoch na feirg mar sholus còrr;
Tha grian air sgiath nan cop gun mheirg,
E féin san leirg mar sholus mòr.
'S labhara guth 'oigridh thall!
Tha carraid nan lann a' triall.
Am màireach thig an Dearg a nall
Chur còmhraig air clann nan triath,
Clann an righ, a's gloine cruaidh,
Sìol stoirmeil nan creuchd 's nam buadh.

CRIDH-MÒR.

Chnnnaic mi, Chonaill, a shiuil
Leathan mar liath-mhùig nan tonn;
Bu mhall gu tràigh a bha 'n iùl;
'S lìonor laoch aig Dearg nan long.

CONALL.

Càirich sgiath t' athar ri m' thaobh,
An sgiath chruaidh chopach bh' aig Rinmhal;
An sgiath mar rè làn nach faoin
A' siubhal ro' speur fo iorguil,
'S i dubh agus ciar 'na tuar.

CRIDH-MHÒR.

Càireamsa gu luath an sgiath,
O nach do thearuinn triath nam buadh.
Thuit e le Cormar san t-sliabh;
'S maith gu 'n tuit thu féin, a Chonaill.

CONALL.

'S maith gu 'n tuit; ach togsa m' uaigh,
Chridh-mhòir nam buadh. Biodh liath-charn
Is meall dhe 'n ùir air taobh nan stuadh,
A chur m' ainm 's mo chliu ro' àm.
Aomsa do rosg dearg fo dheoir,
O iomall nan tòrr thar m' ùir;
Buailsa d' uchd àluinn am bròn,
Is ann am dhéigh cum beò mo chliu.
Ge h-àillidh thu na 'n solus féin,
Mar aiteal an t-sléibh do ghuth ciùin,
Cha 'n fhan mi ri d' thaobh sa' bheinn;
Tog thusa am dhéigh mo chliu.

CRIDH-MÒR.

Cuirear airm sholuis am làimh,
Lann gorm geur, agus sleagh chruaidh;
Tach'ram ris an Dearg gun dàil,
Na m' chobhair sa' bhlàr dha 'm luaidh.
Slàn leibh, a chruach nam beann ard,
A dheirg nam barr is sruth nan carn,
Cha till sinn air ais o 'n bhlàr;
Eiridh ar n-uaigh fada thall!

*     *     *     *     *

*     *     *     *     *

* * * * *

Tri làithe mhair cuirm dha na laoich ;
An ceathramh sgaoil araon an siuil.
O Thuath shéid neartor a' ghaoth ;
Bhuail Fionnghal gu tìr gun mhùig,
Coille Mhòrbheinn nan tùr ard.
Shuidh air nial fuath dubh Chruth Loduinn,
'N déigh Fhrothal air àros nan stuadh,
'S e 'g aomadh air osaig nam mòr-thuinn,
Siuil bhàn air aghaidh a' chuain :
Air a lot bha smaoin an tàibhs',
Agus eagal o làimh an righ.

# CARTHONN.

Sgeul ri aithris air àm o aois;
Gnìomha làithe nam bliadhna dh'aom.
Do thoirnesa, a Lòra nan sruth,
Thog cuimhne an diugh air na thréig,
Fuaim coille Gharmallair nan craobh!
Sèimh a guth do m' chluasaibh féin.
Am faic thu, Mhalmhìna nan seòd,
Carraig mhòr, is a ceann am fraoch;
Tri giubhais ag aomadh o 'n tòrr,
Caoin ghlasra tha còrr r' a taobh?
An sin tha dìthein thlà nan gleann,
A's gloine ceann, a' crith fo ghaoith;
An cluaran glas air chrom nan carn,
Call gu mall a chalg le h-aois;
Dà chloich gu an leth anns an ùir,
An còineach fo smùr air an raon.
Theich fiadh o iomall a' chuirn
Ann do chuireadh air chùl an laoch.
Tha tannas caol, is faoin, is fuar,
Mall ag aomadh mu uaigh an t-seoid:
Na tréin, a Mhalmhìna nam buadh,
Aig iomall nan stuadh fo 'n tòrr!

Sgeul ri aithris air àm o aois;
Gnìomha làithe nam bliadhna dh'aom.
Co sud, tha o thìr nan dàimh,
Le mìlte mu làimh fo chruaidh?
Tha dearsa na gréine m'a cheann,
A chiabh fo strì ri gaoith nan stuadh.
Tha ghnùis a' sìoladh sìos gu sìth,
Cho ciuin, a righ, ri feasgar thall,
'Nuair thearnas gath o iar nam frìth,
Air caol-ghleann Chòna nan sruth mall.
Co th' ann, ach mac Chumhail nan treun,
Ard righ nam beum, nam beusa mòr;
Faicinn a gharbh mhonaidh féin;
A mhìlte gun bheud bu chòrr.
"Togar guth," thuirt bàrd bha liath;
"Dh'aom nàimhde fo fhiamh air leirg,
Clann na tìre fad o iar,
Righ talla nan sgiath fo mheirg,
A dhearg-shùil a' siubhal am mòr-chuis,
E tarruing lann mhòr nan triath.
Theich air raon nan cruadalach gnìomh,
Clann na tìre fad o 'n iar."
Mar so mhosgail guth nam bard,
'Nuair thàinig gu talla Shelma nan stuadh;
Mìle solus a' losgadh mu 'n aird,
A dìol dhealan am meadhon an t-shluaigh;
A chuirm an ard thalla nam buadh:
Dh'aom oidhche gu luath le sòlas.
"C'àite bheil triath nan cleasa mòra?"
Thuirt Fionnghal, a's aillidh cùl;
"C'àite, measg sòlas nan seòd
Garbh bhrathair na còrr òighe Muirn?

Dorcha, mall tha 'laithe triall
An toirm ghleann nan sìan mu Lòra.
Faic! is esa tha tearnadh o shliabh,
Mar steud-each gun srian am mòr-chuis,
'Nuair chithear an t-eachradh m' an raon,
Agus foghar na gaoith na shròin.
' Ceud fàilt air Cleasamor nach faoin!
C' uim' cho fada o Shelma nan corn?'
" 'Na thill an righ," 's e fhreagair an triath,
" Gu monadh nam fiadh le chliu?
Do mholadh mar Chumhal nan srian,
An còmhrag nan sgiath gu chùl?
Bu tric thar Carunn bha sinn a' triall
Gu talamh is céire dàimh:
Cha do thill sinn gun fhuil air ar sgéith;
Cha robh sòlas air tréith nan lann.
C' uim' tha cuimhne air àm nam blàr,
Is mo chiabha gu 'm barr cho liath?
Chan aithne do 'n bhogha mo làmh;
An diugh is eatrom mo shleagh 's mo sgiath.
Nan tilleadh sòlas dhomhsa féin,
Mar chunnacas air cheud an òigh,
Urla shneachda nan dàimh treun,
Maona ghlan do'n géille slòigh,
Ainnir àillidh nan rosg ciar!"
" Aithris," thuirt an righ le fòill,
" An sgeul m' an òigh, a thriath.
Mar nial air gath gréine tha do bhròn;
Tha t'anam fo cheò nach crìon;
'S dubh-dhorcha do smaointe, ard laoich,
A' t'aonar mu Lòra nam fuaim.

Chuinnear mu t'òg-bhròn nach faoin,
Air a' cheò a chuir t'aois fo ghruaim."
"Iadsa làithe na sìth a bh'ann;"
Thuirt Cleasamor nan lann, an triath,
"Bhuail mi gu Bailechluthai nan tùr ard,
Nam balla cam, an eathar ciar.
Chuir gaoth mo shiuil bhàn fo ruaig
Gu cal' air Cluaidh nan sruth sèimh.
Trì làithe thogadh fleagh agus cuirm
An talla Rurmhair nan corn fial;
Chunnacas urla soluis na muirn,
Maona ghasda nan tùr 's nan triath.
Chuireadh sòlas na slige m' an cuairt;
Thug Rurmar nam buadh an òigh,
A broilleach mar chobhar nan stuadh,
A sùil reul sholuis an t-slòigh;
Dubh mar am fitheach a ciabh;
B' àillidh na 'ciabh a gnè.
Mòr m' annsadh air ainnir nan triath,
Maona ghasda air sliabh nan réidh.
Chunnacas mac coigrich nan sgiath,
Og a dh'imich a thriall do Mhaona;
Chualas fhocail an talla nan triath;
Leth-thairngeadh leis sgian nach caol.
'C' àite bheil ard Chumhal nan lann,
Fear astair nan gleann gun raon?
Bheil Cumhal is gaisgich san àm,
Thusa ladorna, dàn, is faoin?'
"Tha m' anam, thuirt mise, a thriath,
A' lasadh gu thrian leis féin;
Gun eagal tha Cleasamor fo 'sgiath,
Measg mhìlte, ge ciar na tréin.

'S mòr t'fhocal, mhic coigrich nan lann,
Agus mise san àm am aonar;
Tha mo chlaidheamh crith-mhosgladh gu cheann;
Grad a b' àill leis mo làmh ag aomadh
Gun fhocal eile air Cumhal nan ceud,
Mhic Chlutha o na thréig an sruth."
  Dh'éirich neart agus ardan na h-òige;
Bhuail, is thuit an triath mòr fo chruaidh.
Chuala Clutha air bruachaibh na seòid;
Las mìle sleagh còrr m' an cuairt.
Chuir mi cath: thug coigrich buaidh:
Leum mise grad an Cluaith nan sruth;
Sgaoil mo shiuil bhàn air cuan,
A' beumadh ro' stuadha dubh.
Thàinig Maona truagh fo dheoir,
Ag aomadh nan rosg bròin o speur:
Chualas a guth, 's e dubh is beur.
Tric a thill mi féin an long;
Bhuadhaich tonn is gaoth o 'n ear;
Ni 'm facas Clutha chaoin o 'n uair,
No Maona nam buadh, nan ciabh ciar:
Thuit ise mu Chluthai gun tuar;
Chunnacas tannas bha fuar air sliabh.
Dh'aithnich measg na h-oidhche a triall,
Ise an iomall nan sìan an Lòra;
A caol ghath mar ghealach as-ùr,
Sealladh sìos o mhùig nan speur,
'Nuair thuiteas an sneachda gu dlùth,
An domhan fo smùr gu léir."
  "Togaibh, bhàrda caoin, am fonn,"
Thuirt Fionghal, àrd shonn nan sgiath;
"Togaibh moladh mìn Mhaona nan tonn,

Is i codal am fonn nan sliabh;
Gairmear a h-anam gu mall fo dhuan
Gu talamh nan stuadh mòr.
A caoin astar mu iomall nan cruach,
Air Mòrbheinn, nach truagh òigh;
Gathaibh gréine nan laithe dh'aom,
Sòlas banail nan daoine bh' ann.
Chunnacas balla Bhaile Chluthai nan lann,
Air nach éirich ach gann guth slòigh;
Anns an talla bha teine nach mall;
An diugh gun chaidre measg tréith is òigh:
Dh'aom Cluthà; sruth eatrom air raon
O ard bhallaibh, thuit claon fo smùr.
An sin cluaran a' gluasad fo ghaoith,
Agus còineach a' caoineadh fo thùr;
An sionnach ruadh 'na uinneig féin,
Mall lùbadh an fhéir m'a chùl.
Is fàsach còmhnuidh Mhaona nan teud,
Doilleir talla nan ceud san tùr.
Togaibh, bharda, bròn nam fonn
Mu thalla nan tonn, a bh' ann;
Thuit na treuna fada fo thom;
Thig làithe nan sonn a nall.
C' uim' a thogadh leat talla nan corn,
Mhic aimsir, a's lìonmhoire sgiath?
Thu coimhead an diugh o 'n tùr mhòr,
An t-ath là fo scòrr nan sliabh.
Cha mhall na bliadhna 's cumhachd triall,
Le osaig nan ciar mhonadh fàs
A' gairm an talla nan triath,
A thuiteadh gu trian air làr.
Thigsa, chiar osag, o mhonadh fàs;

Bithidh sinne sàr 'nan làithe féin ;
Bithidh comhara mo lann am blàr ;
Bithidh m' anam aig bàird an tréin.
Togaibhse fonn, cuiribh slige m' an cuairt ;
Biodh sòlas r'a luaidh air chòir.
'Nuair dh'aomas tusa, chi mi shuas,
Ma dh'aomas tusa, a sholuis mhòir ;
Ma ta air àm ; air àm gun tuar,
Mar Fhionnghal a's luaithe ceum ;
'S ceart co fada mo chliu 's do dhearsa."
Mar sin a thog an righ am fonn,
Air làithibh nan sonn a b'àirde gniomh ;
Làn mhìle fear focail shuas,
Ag aomadh gu luaidh an righ.
Bu chosmhuil sin ri fuaim nan teud,
'Nuair dh'éireas a' ghaoth mall o 'n ear.
B'àillidh do smuainte féin, a thréin ;
C' uim tha Oisian a' d' dheigh gun neart ?
Ach seasaidh tu, athair, leat féin ;
Co e coimeas righ Shelma nam feart ?
Chaidh an oidhche thairis am fonn ;
Dh'éirich maduinn le sòlas corr ;
Chunnacas monadh thar liath cheann nan tonn ;
An gorm chuan fo aoibhneas mòr ;
Na stuaidh fo chobhar, ag aomadh thall,
Mu charraig mhaol bha fada uainn ;
Ghluais ceò o linne gu càrn.
Sàmhla dall is aosd' o chuan ;
Cha robh shiubhal mar shiubhal nam fear,
Nan garbh chruth o lear le ceum ;
Caol thannas ag aomadh o 'n ear,
'Ga ghiùlan air leth nan speur.

Gu Selma mhòr ghluais an cruth,
Tuiteam dubh mar fhuil air raon.
  Chunnaic an righ an sealla trom,
Bàs nan daoine tighinn a nall.
Thàinig do thalla nan sonn ;
Ghlac e sgiath Chumhail 'na làimh ;
Chluinnte scread na màile cruaidhe.
M' an cuairt ghrad-éirich na laoich ;
An sàmhchair sheas treun-fhir an t-sluaigh,
Gach sùil air righ fuar-ghleann an fhraoich,
An còmhrag a' snàmh air a ghnùis,
Bàs an t-slòigh ag iadhadh ma shleagh.
Dh'éirich mìle sgiath an aird ;
Làn mhìle claidheamh dubh-ghorm geur.
A' dealradh glan an talla Shelma,
Screadadh truagh air cruaidh nan arm,
Donnal balbh nan luath-chon còrr :
Gun fhocal, gun ghuth o cheann ;
Gach sùil air lainn is tuat an righ,
Esa tarruing a shleagh o 'chùl.
  " A shìol Mhòrbheinn, a's lìonmhor treun,
Cha 'n àm so do theud no fial :
Tha còmhrag a' dùbhradh romham féin,
Bàs a' dorchadh mu chruaich nan sliabh ;
Tannas faoin, do 'n annsadh cliu,
Feuchainn dhuinn na dàimh o lear :
O 'n uisge thàinig suas a' mhùig,
Comhara garbh chunnart nam fear.
Gach làmh air sleagh, a's gloine crann ;
Gach slios fo lainn tha guineach geur ;
Dubh-chlogaid ag éirigh mu gach ceann ;
Gach màile thall mar theine speur.

Mar stoirm tha 'n còmhrag tional shuas ;
Cluinnear luath guth fuar a' bhàis.
  Dh'imich an righ, is lean an sluagh,
Mar nial stuaidh làn tein is toirm,
'Nuair thig an caol dhealan o thuath
Do mharuiche truagh le stoirm.
Air Còna sheas na fir am fraoch ;
Chunnaic òigh' nan uchd glana na tréin,
Mar bhadain nan geug na laoich.
Chunnaic bàs measg òig-fhear nam beum,
Na rosga mall air cuan le fiamh,
Air cobhar bha triall mar sheoil ;
Deoir a' siubhal lic bhanail gun ghìomh,
Spairn anama mu ghnìomh nan seòd.
Ghluais an solus suas air cuan ;
Mòr chàbhlach air stuadh mar cheò ;
Air tràigh thaom na treuna gu luath.
Measg tional a shluaigh bha seòd,
Mar cheannard ruadh-eilid nan cruach,
A sgiath bhallach, uallach, uasal, òir ;
Bu duineal, còrr, righ mòr nan sleagh,
A thriall gu sàr Shelma nan tòrr ;
A mhìlte 'na chòir air magh.
  " Gluais le focal caoin na sìth,
Gluais, Ullin, gu righ nan lann ;
Innis da sa' chòmhrag ar brìgh,
Ar naimhde measg fuaith nam fann ;
Gur mòr an cliùs' a thog ar fleagh,
An talla farsuing, a's fial bàigh.
Feuchai iadsa do 'n sinns're gach sleagh
O thìr fad'uainn nan treun dàimh ;
Ionadh sud do chlann coigrich gun ghìomh,

'Cur fàilt air cairde do thriath Mhòrbheinn.
Chualas thall mu ghnìomh nam buadh;
Chrith righre meàsg ardan an sluaigh,
Is an domhan a' luaidh oirnne."
Ghluais Ullin le focal caoin;
Sheas righ nach robh faoin r'a shleagh;
Chunnaic e nàmhaid san raon!
"Ceud fàilt air mac coigrich nam fleagh!
Mall is mòr do cheum o lear:"
Thuirt Fionnghal nam feart 's nam faobh;
'Do lann mar ghath teine o 'n ear
Dol seachad gu mear ri do thaobh;
Cha mhò gealach mhòr nan speur
Na do sgiathsa féin, a laoich!
Dearg do ghruaidh, is òg do shnuagh,
Caoin leadan nam buadh mu d' cheann!
Ach dh'fhaoidte gun tuit an cranna gu luath,
Gun chluinntinn m'a luaidh sa' ghleann.
Bithidh dòruinn chiar air òigh nan tonn,
'S coimhead air druim an t-sàil.
Their leanabh ceart fhaicinn na luinge,
'Righ baile nan sonn a t'ann!'
Na deoir tigh'n o dhearg shùil do mhàthar
Mu do chadal an cathair nam mòr-bheann."
Sud focala fein an righ:
Thàinig Ullin na brigh do 'n triath;
Thilg e sleagh fada air frith,
Roi' Charthonn le sìth fhial,
Is e togail an fhuinn gu mall.
"Thig gu cuirm Fhionnghail nam beann,
Gharbh Charthuinn o ghleann a' chuain;
Thig gu cuirm an righ a nall,

Neo tarruing an lann gun bhuaidh.
Is lìonmhor taibhs' ar naimhde, a threin;
Ach cliùthar sinn féin 's ar càirde.
Faiceadh Carthonn an raon gu léir,
'S iomadh gorm thom ag éirigh arda
Le clachaibh glas is feur fo fhuaim;
Naimhde Fhionnghail fo uaigh a t' ann,
Na dàimh, a dh' aisig ràmh thar cuan.'
"Am bheil do ghuth ri taibhs' nan àrm?
Thuirt Carthonn, "a bhàird bhrais o Mhòrbheinn?
'Na chaochail mo thuarsa gu glas,
Mhic fhonn, nach 'eil cas gu còmhrag,"
An dùil leat m' anam adhlac' an scleò
Le sgeulaibh nam beò a dh'fhalbh?
Chosgair an làmhs' an carraid na seoid;
Air mo chliu cha 'n 'eil còmhra balbh.
Gu laigse nan làmh le fonn;
Géilleadh iadsa do'n t-sonn Fionnghal!
Nach fhacas Bailclutha nan long,
Is an suidhe air tom gun iorguil?
Innis so do mhac Chumhail, a bhàird,
Cumhal, a thilg a theine suas,
An talla Chluthai nam bruach ard,
Aite còmhnuidh mo shinns're ri stuadh."

* * * * *
* * * * *
* * * * *

# OIGH-NAM-MÒR-SHÙL.

Mar ghluaiseas solus speur fo scleò
Air Larmon mòr a's uaine tom;
Mar sin thig sgeul nan triath nach beò
Air m' anam is an oidhche trom.
'Nuair thréigeas filidh caoin a mhuirn,
A chlàrsach chiuil san talla ard;
Thig guth gu cluais Oisein o chùl,
Mosgladh anma an tùr nam bard.
'S e guth nam bliadhna thuit a ta ann,
Tional uile a nall le 'n gnìomh.
Glacam-sa na sgeula nach fann,
Cuiream siòs iad am fonn gun ghìomh.
Cha shruth tha dorcha fonn an righ,
'Nuair dh' éireas e measg strì nan teud;
O làimh-ghil an Lutha nam frìth
Malmhìna, cruth clìth gun bheud!
A lutha nan teud a's gloine fuaim!
Gun sàmhchair air do chruachan ard,
'Nuair shiùbhlas, geal-làmh na stuaim
Air clàrsaich fo dhuan nam bard.
Sholuis nan smuainte dorcha truagh,
Tha tarruing suas air m' anam dall;

A nighean Thoscair nan ceann-bheart cruaidh,
Thoir cluas do chaoin fhuaim tha mall!
Gairmsa air ais gu luath
Na bliadhna gun tuar, a bh' ann.
An làithibh an righ, bu cholgach snuagh,
Mo chiabha, 'nan dual mar chuach nan òigh,
Sheall mi air Cathlinne nan stuadh,
O dhruim a' chuain, fo ghruaim gun cheò.
M' astar gu innis Fuarfead thall,
Mòr choille nan crann san t-sàil.
Chuir righ nan sonn air tonn mo lann,
Le beum nach fann, gu naimhdibh righ
Mhalorchoil nam fuar fead chrann,
Fear cuirme nach robh gann an sìth.
Ghluais còmhrag o chuan m'an triath.
An cala Choileid thrus mi mo sheòl,
Chuir mi 'n lann gu fear mòr nam fleagh;
Dh' aithnich es' ard-shuaicheantas nan seòd,
Agus dh' éirich le mòrchuis a shleagh.
Dh'imich triath o 'thalla ard,
Ghlac esa mo làmh le fìamh:
" C' uime thàinig sìol Mhorbheinn nam bard
Gu duine gun chàil, gun ghnìomh?
Tonthormod nan lann geur 's nan sleagh,
Fear cuirm agus fleagh an Sardronlo,
Dh' iadh a shùil mu m' nighinn chaoin,
Oigh-nam-mòr-shùl a's gloine ùrla.
Dh' iarr esa, 's dhiùlt mi 'n òigh;
Le mòrchuis bha ar sinns're fo naimhdeas.
Thàinig e le còmhrag bu chòrr,
Gu Fuarfead nan seòl le gàmhlas;
Thaom e mo shluagh air mo shluagh.

C' uime thàinig gu tuath an triath,
Gu duine, 's e tuiteam gun ghnìomh?"
  " Cha d'thàinig mar bhalachan neo-threun
A choimhead gun fheum air strì;
Tha cuimhne do 'n mhòr righ ort féin,
'S air do chuirmibh gun bheud an sìth.
Thàinig an righ o ard-thonn sìos,
Air innis nam frìth 's nan crann;
Cha bu nial thu am meadhon nan sìan,
Bha fleagh, bha fial, bha dàn.
'S e furan, a thriath, thog mo lann;
'S math gu 'm fairich do naimhde a càil.
Ni 'n di-chuimhn ar cairde an àm,
Ge fada sinn thall air sàil."
  " Shàr mhic Thréinmhoir nan colg sheòl,
Tha do ghuth mar Chruth-Loduinn beur,
'Nuair a labhras o bhrise an neoil,
Fear tuinidh ro mhòr nan speur.
'S iomadh sonn a chrom air fleagh,
Nach tog an diugh sleagh air mo dhòruinn:
Mo shùil air gaoith a' chuain, 's i caochladh,
Cha 'n fhaicear air chaol na seoil chòmhnard.
Tha stailinn san talla le saoibhneas,
Gun slige bhreac chaoin le sòlas.
Thig-sa, shìol nan triath, a nall;
Tha 'n oidhche mu charn, 's i ciar;
Cluinn-sa guth, a's gloine fonn,
O òigh nan tonn a's fuaire fead."
  Air clàrsaich ghrinn nan iomadh teud
Dh'éirich làmh-gheal, rùn nan ceud,
Oigh-nam-mòr-shùl, b' àillidh snuagh.
An sàmhchair sheas mi fada thall;

Mar sholus ainnir nan ciabh mall,
Ainnir àillidh innis nan stuadh.
'Dà shùil a' dearsa mar dhà reul
Sealltuinn ro' dhubh-bhraon nan speur,
Fear seachran a' chuain a' coimhead suas,
Air gathaibh glan air stuadh na h-oidhche.
Ghluais mi le madainn gu còmhrag,
Gu Tormul nam mòr shruth o charn.
Thàinig an nàmhaid air chòmhla;
Sgiath Thormoid nan cop 's nam ball.
O thaobh gu taobh sgaoil an strì;
Thachair Tormod is mi sa' chruadal;
Bhriseadh leam staileann gun bhrigh:
Fo cheangal chuir righ nam fuar-thonn.
Thug mis' a làmh fo neart nan iall
Do shlige na fial Malorchol;
Dh' éirich sòlas na cuirm' air an triath;
Thuit naimhde o thrian na droch-bheirt.
Thionndaidh Tormod fada thall
O nighinn àillidh nan rosg mall.
  "Mhic Fhionnghail," so thòisich an righ,
"Cha 'n ann gun bhrigh a théid thu uam;
Cuiream solus san luing 'an sìth,
Ainnir àillidh rosg mall gun ghruaim;
Loisgidh an teine so an sòlas
Air anam na mòrchuis an gnìomh;
Gun fhaicinn cha siubhail i gu mòthar
An Selma nam mòrbheinn 's nan righ."
  Anns an talla, doilleir trom,
Chrom mo rosg an cadal sèimh;
Air mo chluais thuit torman nam fonn,
Mar osaig nan tom, a' chaomh'neas réidh,

Osag, a dh'fhuadaicheas m'an cuairt
Feusag liath a' chluarain an aois,
Dorch' shiubhal air cruachan an fheoir.
Co e an guth? Oigh ghlan nam Fuar-fead,
Togail mall a fonn san oidhche:
B' eol' do 'n ainnir m' anam caoin
Mar shruth nach faoin air taobh nam fonn.
" Co as an triath," is e thuirt an òigh,
" Tha coimhead air gorm-cheò a' chuain?
Co th' ann ach triath a' chùil mhóir
Dubh mar sgéith fhithich nan cruach;
Chi mi measg osag a chiabh,
'S is àillidh a thriall am bròn.
Tha sùil an fhir fo dheoir gun fheum,
A chliabh duineil ag éirigh mall
Air 'anam, tha briste o chéile.
Fàg an traigh, 's mi fada thall,
An seachran nan carn leam féin;
Tha clann nan righ gu cli is caoin;
Tha m' anamsa baoth, a thréin.
C' uime bha ar n-aithriche féin
An naimhdeas treun, a rùin nan òigh?
" A ghuth chaoin o ard innis nan sruth,
C' uime chaoineas an dubh nan speur?
Sàr-shìol Thréinmhoir a's colgaiche cruth,
Cha mhùgach an anam, 's cha bheur.
Cha sheachrainn thu an carn leat fèin,
Oigh-nam-mòr-shùl nan rosg tlàth.
Fo 'n urla so tha guth gun fhuaim;
Cha druid e gu cluais nan dàimh,
Tha 'g iarraidh dhiom clàistinn do thruaigh,
'Nuair ghluaiseas iochd m' anam gu bàigh.

Tréig an talla, thusa 's caoine fonn;
Cha bhi Tormod nan tonn fo bhròn."
  Thuit ialla le madainn o 'n righ;
Shìn mi dha làmh mhin na h-òigh.
Chuala Malorchul mis' an sìth,
Am meadhon talla, is airde fuaim,
" A righ Fhuarfheid, is uallach crann,
C' ar son a bhiodh Tonthormod fo bhrón?
A shinns're luchd tarruing nan lann,
Dealan speur e féin sa' chòmhrag.
Bu naimhdean aithriche nan triath;
Tha sólas am fial a bhàis;
Tha 'n làmhan ris na sligibh liath,
Tha 'g iadhadh mu chiar Chruth Loduinn.
Air chùl, le chéile ar fraoch,
An dubh nial a dh' aom o shean."
  Sud mo ghnìomha féin 'nuair dh' iadh
Mo chiabh mu 'm mhuineal gun aois;
Nuair bha solus mar éididh mu 'n cuairt
Nighean uasal innis nan crann.
  Ghairm sinne air ais gu luath
Na bliadhna gun tuar, a bh' ann,

# GAOL-NAN-DAOINE.

---

CHAOL-AMHAINN nan sruth ciar o charn,
Dorcha dall do shiubhal shuas;
Tha mo shùil measg iomairt do chrann,
Talla Charuill nan lann 's nam fuaim!
An sin a bha tuineadh na h-àille,
Gaol-nan-daoine, sàr fhuil an righ:
A sùile mar sholus nan reul,
A ruighe gasda gun bheud; bha 'làmh
Geal mar chobhar air uisge nan leum;
Dh' éireadh ciocha nam beus gu mall
Mar thonna bar-gheal a' chuain mhòir;
A h-anam 'na shruth do sholus
Fo urla corrach, a b' àillidh snuagh.
Co ise measg òighe 'n ard bhrollaich,
Bu choimeas ri glan rùn an t-sluaigh?
Fo ghuth caismeachd righ nam buadh,
Gu Cròna nan sruth ruadh, tha thall,
Ghluais Toscar o Lutha gun ghruaim,
Is Oisean, fear luaidh nan dàn,
Tri baird air ar taobh le fonn,
Tri sgéith nach robh lom, 'n ar còir,
Dol a thogail nan clach air an tom,

Chuireadh cuimhne nan sonn fo ghlòir.
Aig fiar shruth chòinnich Chròna féin
Sgap Fionnghal, an t-ard threun, na dàimh;
Theich coigrich roimh 'chlaidheamh gu léir,
Mar gharbh mhuir a' beumadh air tràigh.
Thàinig sinne gu raon a chliu;
Theiring an oidhche o chùl nan carn;
Reub mi darag o leathad nan smùr;
Thogadh lasair measg mùig nan ard.
" Seallaibh sìos, mo shinns're treun;
Seallaibh sìos o 'r tallaibh féin,
'Nuair mhosglas cliu as-ùr ar clann,
Soillsidh suinn nan lann air gaoith."
O chladach Chròna thagh mi clach,
Measg fonna le neart nam bard;
Fuil naimhde Fhionnghail fo smachd
An còinneach dhubh-ghlas nan àld.
Fo sud shuidhich mi o chéile
Tri copana o sgéith nan dàimh,
'Nuair luidheadh mu seach 's a dh'éireadh
Fonn oidhche o Ullin an àigh.
Chuir Toscar a sgian fo 'n ùir,
Is murla dubh-ghorm stailinn chruaidh;
Thogadh mu chloich aird an smùr,
A ghairm gu cliu bliadhna nan luadh.
A nighean chòinnich sruth nan carn
Thu 'g éirigh an aird ann am chòir;
A chlach o chladach a ta thall,
'Nuair chaillear sìol Shelma nan tòrr;
Labhair-sa ri laigse nan daoine.
Air aghaidh, san oidhche fo sprochd
Luidhidh dubhailteach bochd, tha triall,

Do chòinneach a' caoineadh gun lochd,
A' tilleadh mu rosg nam bliadhna.
Eiridh dòmhraig threun fa chòir,
Righre gorm sgiathach a' tearnadh gu cath,
Làn ghealach a' dubhadh fo 'n scòrr
Air raona nan seòd 's nam flath.
Brisidh e o 'aisling chiar;
Druididh madainn air triall na h-oidhche;
Chithear uaighe nan treun air sliabh,
Treuna gasda nan gnìomh an soillse.
Labhraidh e mu chloich an raoin,
Agus freagraidh an aois r'a iarraidh:
" So an liath-chlach thog Oisean nach faoin,
Sàr cheannard, mu 'n d'aom na bliadhna."
Ghluais mall o Chaolamhain am bard
O Charull, do 'n annsadh dàimh,
G' ar cuireadh gu cuirme nan ard,
Aite tuinidh geal-làimhe na bàigh,
Gaol-nan-daoine nan sàr thriath.
Shoillsich Carull measg aois a chiabh,
'Nuair chunnaic e sìol a chairde,
Mar dhà gheug òg air an t-sliabh,
Air chrannaibh do 'm miann na h-arda.
" A chlann nan treun mòr," thuirt Carull,
" Thug sibh làithe chaidh thairis a nuas,
'Nuair a thearnadh leam sìos o thonn mara
Air Selma nan darag ri stuaidh.
Bha Dubh-mhac Chéir-ghlais fo mo ruaig,
Fear còmhnuidh gaoith luath air chuan;
Ar n-aithriche 'nan naimhde cruaidh,
Thachair sinne aig Cluai nam bruach;
Theich esa 'o m' lainn air fairge,

Mo shùilsa leantuinn 'na dhéigh.
Mheall an oidhche mi gun fhàire;
Thàinig mi gu talla an righ,
Gu Selma nan làn-bhroilleach òigh.
Thàinig Fionnghal, bu chòrr, le 'bhaird;
Thàinig Conlaoch, làmh bàis nan ceud.
Tri làithe bha cuirm anns an ard;
Chunnas gorm-shùil làn na h-Eirinn,
Nighean nan triath mòr, Roscranna,
Solus àille shìl Chormaic nam beum.
An di-chuimhn' cha do thréig mo cheuma;
Thug righ nam beum dhomh a sgiath;
Sud ard i an talla nan teud,
A' cur cuimhne air àm nan triath.
A chlann nan treuna mòr o fhairge,
Thug sibh làithe chaidh thairis a nuas,
  Thog Carull lasair ghlan na cuirme.
Dà chopan nan toirm 'o 'r sgèith.
Chuir sìos fo chlachaibh le muirn,
Gu labhairt ri ùr-chloinn an tréith.
" Nuair bheucas còmhrag," thuirt an righ,
" Nuair thachras an strì nan lann
Ar maca—so! caismeachd na sìth.
Air a chloich so bithidh brigh nach fann.
'Nuair ghleusas iad na sleagha gu feum—
Nach robh ar n-aithriche fo chliu
Aig cuirm? Cuir air chùl an sgiath."
  Thuit oidhche le ciabhaibh donn;
Ghluais ainnir nan sonn dàna;
Measg chlàrsach chualas a fonn,
Gaol-nan-daoin' nan ruighe bàna.
Dhorchaich Toscar 'na àite féin

Roimh rùn nan ceud. Air 'anam thall
Thainig i mar dhearrsa nan speur
Air dubh-dhruim nan leum air sàil,
'Nuair bhriseas an solus o nial,
Air cobhar liath nan tonn.
 Le madainn mhosgail sinn' an sliabh;
Ar ceuma air triall nan ruadh.
Thuit iad mu shruth a b' annsadh riamh,
Thill sinne ro' Chròna nam buadh.
O 'n choille thàinig oirnn fear òg,
Sgiath nach mòr, is sleagh gun bheud.
" Co as tha 'n dearrsa o 'n tòrr?"
Thuirt Toscar o Lotha nan ceud.
" Bheil sìth an Caolamhainn nan teud
Mu sholus nam beus air clàrsaich?"
 " An Caolamhainn nan sruth," thuirt an t-òg,
" Thuinidh soillse nan seòd air clàrsaich;
A nis tha a siubhal san tòrr
Le mac an righ mhòir a's sàire,
Es' a ghlac le rùn a h-anam
A' seachran car tamuill san talla."
 " Og-choigrich na sgéile truaighe,
Am faca tus' a thuar 's a thriall?
Tuitidh e fo chadal tha buan.
Thoir dhomhsa gu luath do sgiath."
Le feirg reub an sgiath dha féin;
Dh' éirich broilach nam beus o cùl,
Mar uchd eala ag iadhadh gun bheud
Air tonna o threunas a' chuain.
'S i Gaol-nan-daoine féin a bh' ann,
Nighean Charuill, fuil shàr an righ.
Ghluais 'gorm-shùil mu Thoscar nan lann;
Chaidh a h-anam air chall san strì.

# CROMA.

'S e guth ciuin mo rùin a t' ann!
O! 'sainmic gu m'aisling féin thu.
Fosglaibh sibhs' bhur talla thall,
Shinns're Thoscair nan ard speur;
Fosglaibh sibhse dorsa nan neul.
Tha Malmhìna gu dian fo dheur.
Chualam guth measg m' aisling féin;
Tha farum mo chléibh gu h-ard.
C' uim' a thàinig an osag 'na dhéigh,
O dhubh-shiubhal na linne thall?
Do sgiath fhuaimear an gallan an aonaich
Thréig aisling Malmhìna air sliabh.
Chunnaic is' a rùn ag aomadh,
Ceò-earradh a' taomadh mu 'n triath,
Dearrsa na gréine mar thaobh ris
'S e boilsgeadh mar òr nan dàimh.
'S e guth ciuin mo rùin a t' ann;
O! 'sainmic gu m'aisling féin thu.
'S e do chòmhnuidhsa m' anam féin,
A shìol Oisein, a's tréine làmh;
Eiridh m' osna am maduinn gun fheum,
Mo dheoir mar shileadh speura ard

A' tuiteam mall o ghruaidh na h-oidhche.
Bu chrann àillidh mi, thréin nan seòd,
Oscair chòrr, le geugaibh cùbhraidh,
'Nuair thàinig bàs, mar ghaoth nan tòrr;
Fo 'sgéith thuit mo cheann fo smùr.
Thàinig earrach caoin fo bhraon;
Cha d' éirich duilleag fhaoin dhomh féin.
Chunnaic òigh mi fo shàmhchair thall;
Bhuail clàrsaiche mall nan teud.
Chunnaic òigh mi, 's mi cumhadh fo ghràdh.
C' uime cho truagh tha làmh-gheal nam beus?
Cheud àinnir o Lotha nan sian,
An robh Oscar gu trian do luaidh
Anns a' mhaduinn mar dhearrsa o ghréin,
Làn àille do mhiann fo chruaidh?
Caoin am fonn na mo chluais féin,
A nighean Lotha nan sruth fiar.
An cual' thu guth nach 'eil beò sa' bheinn,
An aisling, ann do chadal ciar,
'Nuair thuit clos air do shùilibh mall
Air bruachan Mòrshruth nan toirm beura?
'Nuair thearnadh leat o sheilg nan carn,
An latha ciuin ard ghrian sna speura?
Chuala tu barda nam fonn.
'S taitneach, ach trom do ghuth,
'S taitneach, a Mhalmhìna nan sonn;
Leaghaidh bròn am bochd anam, tha dubh.
Tha aoibhneas ann am bròn le sìth,
'Nuair shuidhicheas ard strì a' bhròin;
Caithidh cumha na tursaich gun bhrigh;
Gann an lài an tìr nan seòd,
A nighean Thoscair, a's àillidh' snuagh.

Tuitidh iad mar dhìthein sìos
Air an coimhid grian neartor na soillse,
'Nuair luidheas an dealt air a' chiabh,
'S a throm cheann fo shìan na h-oidhche.
Eisd-sa ri mo shean sgeul, òigh;
Tha mo chuimhne air òige nam buadh.
  Fo ghuth an righ ghrad thog mi siuil.
Bhuail mi Croma nan tòrr o chuan,
Croma, an Innis-fàile nan sluagh,
Ard thalla nan seòd 's nam buadh,
Tùir ghlas mu iomall na tràigh,
Baile Chrothair, am mòr thriath,
Laoch a bhuadhaich, 'na òige, thar dàimh;
Thog an aois a làmh m' an liath.
  Shìn Rothmar a lann thar sonn;
Las fearg, a bha trom, air Fionnghal.
"Gluais, Oisein, gu còmhrag a null;
Tha mo charaid am òige fo iorghuil."
  Chuir mi suas am bard le fonn;
Thàinig e gu talla nan sonn.
Shuidh Crothar measg armaibh nan triath;
Ghéill a shùil; bu ghlas a chiabh.
An gaisgeach liath air maide thall,
A leadan m'a cheann ag aomadh mall;
Mhùch e fonn air àm a dh'fhalbh;
Bhuail farum ar n-arm a chluas;
Ghluais Crothar, shìn e mach a làmh;
"Ceud fàilte do shàr mhac nam buadh,
Oisein!" thuirt an laoch, a' còmhradh;
"Thréig spionnadh làmh Chrothair am blàr.
Nan togainn féin an lann gu dóruinn,
Mar an là thug Fionnghal a nall

Buaidh ri Srutha nan gleann fiar!
B' esa ceann nan daoine féin;
Bha Crothar gun bheud fo chliu.
Dhomhsa thug e moladh nan treun.
Chuir e copan na sgéithe air chùl,
Sgéith Chalthair, a dh'aom an còmhrag
Fo 'n righ, 's e 'n comhstri nan lann.
Faic ard i ri balla na mòrchuis;
Ghéill mo shùil; tha Crothar dall.
Bheil do neart mar neart nan triath?
Sìn, Oisein, do ruighe do 'n liath."
  Thug mi mo ruighe do 'n righ féin;
Ghlac an treun-aosda mo làmh;
Bhris an osan o spàirn a chléibhe;
Thuit deura le 'ghruaidh gun tàmh.
"Is làidir thu, a mhic an tréin;
Ao-coltach do ghleus ri triath Mhòirbheinn.
Co esa tha coltach ris féin
Measg ghaisgeach nan ceud an còmhrag?
Sgaoilear mo chuirm anns an talla;
Togadh gach bard caoin am fonn;
'S mòr esa tha 'n iadhadh mo bhalla,
Shìol Chroma 'ni freagar ri tonn!"
A' chuirm sgaoilte, chualas an ceòl,
Ard shòlas an talla nan triath;
Ach sòlas mu 'n osan fo sceò,
Am bròn còmhnuidh dorcha sa' chliabh,
Mar sholus fann o ré, 's i faoin,
Tha sgaoileadh mu mhala nan speur.
Thraogh an ceòl, is labhair le fòill
Righ Chròma, dha 'm b' aosda cruth;

Gun deoir labhair ceannard nan seòd,
Dh'at am bròn am meadhon a ghuth.
" Shìol Fhionnghail, nach fhaic thu, thréin,
An dùbhra dubh measg aoibhneas Chrothair?
Cha robh mulad an cuirm orm féin,
'Nuair bu bheò seoid a bheumadh còmhrag.
Am fianuis dàimh bu mhòr mo shòlas,
'Nuair a shoillsich mo chòrr mhac a' chuirm:
Ach gath sin a thréig mi fo dhòruinn,
Gun fhàgail deò soluis air chùl.
Thuit è, shìol Fhionnghail nan treun,
An còmhrag nam beum am chòir.
Chuala Rothmar an Tromlo fo fheur
Gu 'n dhùinear o leus mo shùile;
Chual' e mu m' armaibh gun fheum,
Air balla nan teud fo smùire
Chual' e sud: an ardan mhòr
Thàinig e do Chròma le stoirm;
Thuit mo shluagh leis an còmhrag còrr,
Las fearg mi 'na chòmhail fo m' airm.
Ciod a dheanadh Crothar fo leus?
Mo cheuma gun bheud fo mhùig.
Mo bhròn! mi gun treoir, is gun bheum!
Truagh! nach tilleadh na làì chaidh null!
Na làì treun san d'thug mi còmhrag,
'Nuair choisinn mi mòr chliù na strì.
Thill mò mhac o fhuaim na seilg,
Faobhar-gorm nan leadan ciar;
Cha do thogadh leis riamh claidheamh le feirg,
Og ruighe gun mheirg lag fo sgéith;
Mòr anam an òig a' leumadh.
Las solus nach géilleadh o 'shùilibh;

Chunnaic e fo bhròn mo cheuma,
Mhosgail osna nam beus o 'urla.
'A righ Chroma,' so labhair an treun,
''N ann air son nach dhuit féin a tha mac,
'N ann air son gu 'm bheil mise gun fheum,
Ghluais osna do chléibhe fo smachd?
Faireaghadh m' athair féin mo neart;
Tharruing mi cruaidh-bheart nan lann;
'Na m' òige 's annsa leam feart;
Lùb mi bogha nan teud gu mall;
Tachraidh mi ri Rothmar an còmhrag,
Le sìol Chròma nam mòr ghnìomh
Tachraidh mi ri Rothmar air còmhnard.'
Las m' anam gu còrr gun ghìomh.
'Tachair ris an triath fo lann,
Mhic Chrothair, tha mall gun fheum,
Ach biodh gaisgich eile air cheann,
Gus an cluinn am fear dall do cheum.
Cha 'n fhaic mo shùil thu ann do chruaidh,
Fhaobhair-ghuirm nan ruadh chiabh.'
Ghluais, thachair, is thuit, an t-òg.
Tha Rothmar ri Cròma nam fleagh,
Esa reub mo mhac, bu chòrr,
Le roinn gorm a mhòir shleagh."
Cha 'n àm gu lìonadh nan corn,
'S mi glacadh na m' dhorn an t-sleagh.
Chunnaic càirde mi lasadh gu còrr;
Ghrad-ghluais iad o mhòir fhleagh.
Shiubhail sinn ro' oidhche am fraoch:
Ghlas maduinn gu caoin o'n ear;
Dh'éirich romham gleann uaine caol,
Fiar shruthan a' taomadh gu lear.

Bha Rothmar ann le fearta ciar
Fo 'n armaibh, bha liath ri soillse.
Bhuail air caol fada nan gleann;
Theich naimhde, thuit Rothmar fo m' lainn
Mu 'n do cheilear an là fo iar,
Ghlac Crothar airm Rothmhair nan sgiath;
Dh' fhairich 'na aois iad le 'làimh,
Mìn shòlas a' snàmh m'a smaointe.
Thionail sluagh gu talla nan triath;
Chualas farum nan slige fial;
Mhosgail clàrsach nan teud mall;
Cuig barda ma seach le rann
Togail cliu mu mhac nan treun,
Is mu Oisian, fear ùr nan ceud;
Anam a' lasadh suas fo 'urla,
Fonn a' freagradh fo thùr nan teud.
Ro mhòr mhosgail sòlas air sluagh;
Gu Cròma thill buaidh fo shìth.
Thàinig oidhche ciuin is balbh;
Chaidh maduinn air falbh fo shòlas;
Cha d' thàinig naimhde an dùbhra dùint',
A' tarruing o' n cùl nam mòr shleagh;
Bu mhòr an sòlas thog an sluagh,
Is Rothmar gun tuar air leirg.
Thog mi fonn air òg am bàs,
'Nuair chuir iad fo làr an triath;
Crothar aosda, 's e 'g aomadh trom,
Gun osna o 'n t-sonn mu 'mhac.
Dh'iarr is fhuair e lot 'na bhroilleach;
Dealradh soluis am measg a bhròin.
'Nam chomhair thàinig an treun dall;
Ghlac e mo làmh, is e labhairt.

" A righ nan sleagh, a's gèire ceann,
Thuit mo mhac fo lainn le cliu;
Cha do theich mo ghaisgeach ro' ghleann;
Thachair esa ri bàs gun smùir,
Is e dlùthadh ri neart nan naimhde.
Sona na h-òig treun', a thriath',
Mu 'n cluinnear cliu fo chiar a' bhàis!
Cha 'n fhaic iad an talla nan sgiath
Fiamh gàire mu chrìonaich an làmh;
Cuimhn' orra-sa measg fonn na mòirchuis,
Deoir ghlana bhan òg mu 'n ùir.
Ceart gu'n seac an aois o chòmhrag,
Chuir treunas an òige fo chliu;
Iadsa fo dhìochuimhn nam beò;
An dìomhaireas tuiteas iad thall,
Gun osna mhall o 'm macaibh féin;
An sòlas togar suas an carn,
Gun deoir air làr mu chloich nan treun.
Sona na h-òig treun, a thriath,
Mu 'n cluinnear cliu fo chiar a' bhàis!

# CALTHONN IS CAOLMHAL.

GLAN guth na fonna do thréin,
Fhir tha tuineadh leat féin an còs,
E tearnadh mar shruth o bheinn
An caol ghleann na gréine dhomhs'.
Fhir a thàinig o mhagh nan Gall,
Mosglaidh m' anam an talla nam fleagh;
Mar na lài am bliadhnaibh thall,
Tha mi 'sìneadh mo làmh gu sleagh;
Tha mi 'sìneadh mo làmh tha lag,
Is an osun fo smachd mo chléibh'.
An cluinn thu, shìol na còs an craig,
Fonn o Oisian mu 'òg ghnìomh féin?
Tha m' anamsa mu 'n aimsir mhòir;
Thill solus is sòlas do thriath.
Mar so féin a chithear a' ghrian
Is i siubhal san iar an soillse,
An déigh do 'ceuma gluasad fo nial,
Tulaich uaine nan sìan a' boillsge,
Na srutha gorm an sòlas sa' ghleann;
An sean laoch air lorg, is e triall,
A liath chiabha lasadh m'a cheann.
Am faic fear tuinidh nan còs ciar

Sgiath mhòr Oisein an aird an talla
Fo chomhara scara nan còmhrag?
Thréig an soillse glan a balla,
Tha meirg air a ballaibh, mo dhòruinn!
An sgiath sin féin air taobh an tréin,
Fir riaghlaidh nan ceud air Tuaide;
Air thaobh Dhunthalmo nam mòr bheum,
Seal mu 'n thuit e fo gheur na cruaidhse.
Cluinn-sa, fhir tuinidh nan còs ciar,
Mòr sgeul air na bliadhnaibh tha thall.
Mòr Rathmor nan triath ri Cluai.
Thuinidh lagaich na truaighe fo 'thlàth;
Cha do dhùnadh riamh dorsa nam buadh,
Cuirm is fleagh a' dol suas a ghnàth.
Thàinig sìol coigrich nan Gall
Le fàilte gu sàr na féile;
Thog barda na duain 's na dàin;
Bhuaileadh clàrsaiche mall fo theudaibh;
Las sòlas an eudan a' bhròin.
Dunthalmo còrr, an ardain mhòir,
Ghluais e grad an còmhrag Rathmhoir:
Bhuain triath na Cluai a bhuaidh bu chòrr;
Dunthalmo fo fheirg, is e lasadh.
Thàinig fo oidhche le 'shluagh;
Thuit Rathmor fo chruaidh nan lann;
Thuit e an talla nan luaidh,
Anns 'na sgaoileadh fleagh luath nach gann,
'Nuair bhiodh coigrich nan Gall m'an cuairt.
Bha Colmar is Calthonn an òige,
Dà mhac còrr triath mhòir nan carbad;
Thàinig iad le sòlas is mòrchuis
Gu talla mòr an athar féin;

Sheall iad air-sa 'na fhuil,
Is theiring an tuil o 'n gruaidh.
Leagh anam Dhunthalmo gu 'bhun,
'Nuair chunnaic e sìol gun luaidh.
Gu Alteutha, tùr nan siana,
Mhosgail iad tigh thriath a' chòmhraig;
Lùb iad na boghan 'na fhianuis,
Is thearnadh iad sìos gu chomhstri.
Chunnas balladh an athar air làr,
An droighionn uaine fàs san talla;
Thuit deura mu ghruaidh nan sàr,
'S an eudan air àm fo smala.
Cha do sheachuinn Dunthalmo am bròn;
Bha 'anam fo mhòrchuis mu 'm bàs;
Chuir esa iad sìos an dà chòs
Aig Teutha nan ro-thoirm tha fàs.
Cha d' thàinig grian le 'dearrsa féin,
Cha d' thàinig ré nan spéur san oidhche:
An duibhre bha còmhnuidh nan treun,
An duibhre gun leus, gun soills',
Iadsa coimhead gu dìomhair ri bàs.
  Deoir shàmhach air nighinn an triath,
Air Caolmhal nan ciabh 's nan rosg mall;
Bha 'sùile air Calthonn fo fhiamh;
A ta 'àille 'na cliabh air àm.
Chrith anam na h-òigh m'a treun;
Beag do chomas-sa féin a dheanamh:
Cha 'n éirich do ruighe féin air beum;
Cha robh lann riamh gu feum mu d' iadhadh.
Cha mhosgail d'urla bàn fo mhàile;
Cha ghiorag do shàraibh do shùil:
A Chaolmhal an uchd chorraich àillidh,

Beag do chomas-sa féin mu d' rùn!
Is lìonmhor is gearr bha 'ceuma,
Leadan àillidh a'leum m'a ceann,
Sùile alluidh losgadh ro' 'deuraibh,
Ainnir ghasda nam beus air chall.
Thàinig i san oidhche gu talla;
Chuir i cruth gun smala fo chruaidh,
Cruaidh laoich an òige a chailleadh,
Thuit an còmhrag ri caladh nan stuadh,
Thàinig i gu còs a rùin féin,
Is dh' fhuasgail i o 'n treun an iall,
"Eirich, a shìol Rathmhoir nam beum;
Eirich, tha 'n oidhche gun ré fo ghruaim;
Teicheamaid gu Selma nan teud,
Shàir cheannaird nan treun o Chluthai.
Is mise mac Lamhgheal nan tòrr,
Dha 'm bu thuineadh mòr thùra t' athar;
Chuala mi do dhorchadh an còs,
Ghluais m'anam le bròn a' caitheadh.
Eirich, a shìol Rathmhoir nam beum;
Eirich, tha oidhche gun ré fo ghruaim."
"A ghuth speura," fhreagair an triath,
A thàinig o nial gu Calthonn,
Tha samhla mo shinns're a' triall,
Is gu tric a' dol sìos an aisling,
O'n là thréig a' ghrian mo shùil,
'S an dorcha so dlùthadh m' an cuairt.
No 'n tusa mac Làmhgheal nam beum,
An triath chunna' mi féin aig Cluai?
'N teich mise gu Selma nan teud,
Is Colmar gun fheum fo chruaidh?
'N teich mise gu Mòrbheinn nan sìan,

Is Colmar gun trian do shoillse ?
Cha teich—Thoir dhomh féin do shleagh,
Shiol Làimhgheal nam fleagh fo dhàna;
Bithidh Calthonn m' an cuairt do 'bhràthair."
"Làn mhìle triath" thuirt sgèimh na h-òigh',
Le'n sleaghaibh mòr mu chòir nan carbad:
Ciod a ni òg Chalthonn nan tòrr,
Am measg coimhthional slòigh an armaibh?
Teicheamaid gu righ na mòir bheinn;
Thig esa a nall le còmhrag;
Tha 'ruighe a sgaoileadh air gach àm
Gu na truaigh tha 'n call an dòruinn;
Mar dhealan mu lagaich tha 'lann.
Eirich, a shìol Rathmhoir nam beum;
Siolaidhidh oidhche gun fheum o thriath;
Eirich; chi an là do cheum;
Tuitidh an òige mòr threun nan sgiath."
Ghrad ghluais fo osna an triath,
A dheoir a' dol sìos mu Cholmar.
Thàinig e gu Selma nan sìan
Gun fhios da air sgèimh na h-òige.
Bha ceann-bheart air an eudan chaoin;
Mhosgail brollach gu baoth fo chruaidh.
Theiring o àrd sheilg an treun;
Chunnas coigrich gun bheud 'na chòir,
Mar dhà dhearsa o shoillse speur,
An talla nan ceud slige còrr.
Chual' an righ sgeul bròin o Chluai;
Chuir e 'shùile m'an cuairt le feirg,
Ghluais mìle mu chòmhrag na Tuaide
Leth-mhosgladh an cruaidh gun mheirg.
Thàinig mi le sleagh o shliabh,

Ard shòlas a' lasadh mo chléibhe;
Labhair am mòr righ ri Oisian,
Air thoiseach am meadhon nan triath.
"A ghath mo threunais," thuirt an righ,
"Shìol Fhionnghail, gu strì tog mo shleagh;
Gabh gu Tuaid' nan sruth corrach o fhrìth;
Tearuinn Colmar nan carbad is fleagh;
Thigeadh do chliù-sa am fhianuis,
Mar aiteal dol sìos 'anns a' ghleann,
Gus an éirich mo smuainte an ìosal
Mu mo shìol, mu ùr-chliu nam beann.
Bi-sa, Oisein, mar ghaillinn an còmhrag,
Gu ciuin is gun mhòrchuis do naimhde;
Mar so féin ghlan an cliu dhomhsa;
Bi-sa, Oisein, mar mhòr-thriath Shelma;
'Nuair thig dàna nam focala treuna
Gu talla nan teud, chrom mo shùile,
Tha mo ruighe a' sìneadh gu beuma,
'Nuair thig lagaich fo bheud am' ionnsuidh,
Mo chlaidheamh an còmhnuidh 'g an dìon."
Ghluais sòlas o fhocail an righ;
Chaidh mise gun strì fo armaibh;
Ri mo thaobh ghluais Diaran nam frìth,
Is Deargo, ard righ nan gorm shleagh;
Tri cheuda o òigridh nan gleann
An déigh mo cheuma air a' mhagh,
Na coigrich 'a' triall ri m' thaobh.
Chuala Dunthalmo am fuaim
O astar na cruaidh' gu 'thìr;
Choimhthionail e neart na gann Tuaid:
Air tulaich sheas sluaigh gu strì,
Mar charraige briste le torrunn,

Ag iadhadh ſo ſhorum nan crann
Gun duille, 's iad dàithte ſo dhonadh ;
Gun srutha a' tuiteam gu gann
Air ciaradh is ſiaradh an còs.
  Bha Tuaid le ſuaim a' gluasad mòr
Roimh naimhde garbh nan còrr.
Grad imicheadh barda 'nan còir ;
Tairgeadh còmhrag do sheòd Dhùnthal.
Fiamh gàire ſo dhorcha a mhòirchuis,
'S a ghaisgeacha dòmhail air sliabh,
Mar niala air tòrra nan scor-bheinn,
'Nuair bhriseas a' mhòr-ghaoth an taobh,
Sgaoileadh an ciabha dubh m' an cuairt.
  Thug iad Colmar òg gu Tuaid,
Iomadh iall gu cruaidh mu 'n triath.
Bha 'n gaisgeach an ceuma ſo ghruaim,
A shùile dol suas gu thrian,
Ag iadhadh mu 'chairde gu léir.
Sheas sinne ſo threun nan arm,
Uisge Thuaid a' bruailleinn le beuc.
Thàinig Dunthalmo le 'ghorm shleagh ;
Bhuail e 'n gaisgeach glan san taobh ;
Thuit e air bruachan a' mhagh
Am fuil, is chual' sinne gu 'n cùl,
Na h-osna gu dlùth o 'chliabh.
  Leum mi air mo shleagh gun dàil ;
Ghabh Calthonn an snàmh le leum ;
Thuit Tuaid is a h-òigridh ſo 'r làimh ;
Thuit duibhre na h-oidhch' air na tréin.
Shuidh Dunthalmo air arda scòrr
Measg coille neo-òg, ſo ſhuaim ;
Las ſearg ann a urla gu mòr,

Ri Calthonn còrr nan carbad luath.
Sheas Calthonn féin fo bhròn,
Fo bhròn mu Cholmar, a thuit sìos,
Colmar glan, a thuit 's e òg,
Seal mu 'n d' éirich a chliu fo sgéith.
  Cuir suas fonn ciar a' bhròin,
A bhaird tha còrr; tha triath fo luaidh.
Sheas esa fo dharaig mhòir,
Tric a' tilgeadh air lòn a chruaidh.
Bha rosga caoin Chaoilmhal fo dheoir,
Gu dìomhair, ach mòr m'a gruaidh:
Chunnaic i bàs a h-athar féin,
No tuiteam an tréin o Chluai.
  Theich oidhche gu bloigh o na speur';
Thuit sàmhchair is dùbhra mu mhagh;
Bha 'anam ag aomadh dha féin,
Iadhadh cadail mu threun nan sleagh:
Leth-fhosgladh sùile do'n triath,
Toirm Thuaide a' fiaradh m'a chluais:
Gun tuar, 's a' luaidh a lota mòr,
Thàinig fuath (fuathas) Cholmair gu 'leus;
Bha 'aomadh thar triath nan tùr còrr,
Is mhosgail gann is fann a ghuth.
  " An cadal so do mhac nan sgiath,
Oidhche fo liath, a bhràthair shìos?
Nach d'éirich gu seilge nan sliabh,
'Nuair a lean sinn na ciara mu chruaich?
Cha do dhi-chuimhn' thu Colmar, a thriath',
Ach aig iadhadh a' bhàis m' a 'òige;
Tha mi gun tuar fo chruaich an lòin;
Eireadh Calthonn; là òg ag éirigh;
Thig Dunthalmo le gnìomh neo-chòir."

Shiubhail e luath am fuaim na gaoith;
Chunnaic Calthonn a cheuma 's e falbh;
Ghluais esa fo bhuaireadh a chruaidh:
Ghrad mhosgail caoin Chaolmhal gu balbh,
'Ceuma seachran ro' oidhche, 's i truagh,
Sleagh fhada gun bhuaidh 'na déigh.
'Nuair thàinig e gu carraig an lòin,
'Nuair chunnaic a bhràthair gun tuar,
Las giorag is fearg m'a chliabh mòr.
Bha osna a' bhàis m'an cuairt:
Dhùin iad, a' dlùthadh mu 'n triath,
Is chuir iad fo ialla caol e;
Chuir iad suas e fo shùile ciar;
Bha sòlas mu shliabh a' plaosgadh,
'S an oidhch' ag aomadh o chruaich.
Mhosgail mise féin fo 'n fhuaim;
Ghrad ghluais mi fo chruaidh mo shinns're;
Bha Diaran ri m' thaobh aig Tuaid,
Is Deargo, an t-òg ruadh le 'neart.
Triath Chluthai bha againn air falbh;
Ghluais m' anam gu balbh fo bhròn,
Is mi fo eagal mu m' gharbh chliu;
Bha mòrchuis na treunas 'mo chliabh.
" Shìol Mhòirbheinn," thuirt mi, " a thriath,
Mar so cha robh sinne riamh an còmhrag;
Cha robh ar sinns're an còmhnuidh air sliabh,
Is coigrich gu'n trian air chòmhnard.
Bha 'n neartsa mar iolair nan speur,
Tha 'n cliu mar bheus nam bard;
Tha sinne a' tuiteam gu léir;
Tha ar cliu do réir mar shamhla.
Ciod their righ Mhòirbheinn nam beum,

Ma thréig Oisian e féin o Thuaid?
Eireadh bhur cruaidh, a ghaisgeacha treun;
Leanaibh Oisian fo bheum le fuaim:
Cha till esa gun fhorum is cliu
Gu Selma nan tùr 's nam buaidh.
  Air gorm thonn Thuaide ghluais o 'n ear
Maduinn ghlan; sheas Caolmhal fo dheoir;
Labhair i mu Chlutha nam fear;
Tri chuairt thuit an t-sleagh o 'meoir.
Las fearg dhomh ri coigreach 's mi triall;
Bha m' anam gun chial mu 'n òig-fhear.
" A mhic làimh' tha tais gu trian,
An cuirear còmhrag an Tuaid le deoir?
Cha 'n éirich buaidh do thruaigh le bròn;
Cha chòmhnuidh do 'n osna an treun.
Gabh gu Carmun dona nan ruadh,
Gu gluasad mu Thuaid an fheoir;
Ach fàg-sa na h-airme gu grad,
Mhic taise, 's tu lag gun chliu;
Togaidh duin' eil' iad an còmhrag."
  Reub mi sios a mhàil' o 'gualainn,
Urla shneachd na luaidh ag éirigh;
Thuit a sealladh air talamh fo ghruaim.
An sàmhchair sheall mis' air na treunaibh;
Thuit mo shleagh o mo làimh is i fann;
Ghluais osna an airde mo chléibhe;
'Nuair chuala mi 'n òigh a bh' ann,
Thuit na deoir gu dlùth o threun.
Ceud fàilte air gath glan na h-òige!
Chuir mise an còmhrag fo ghluasad.
  A mhic nan còs tha ard an cruaich,
C' uim their Oisian mu Thuaid nam marbh?

Cha 'n 'eil cuimhn orr' an talamh nan stuadh,
'S cha 'n fhaicear an uaigh air blàr.
Thàinig bliadhna dorch 'nan sian,
Thuit na tomanna sìos gu làr;
Cha 'n fhaicear Dunthalmo no uaigh,
No 'n t' àit 'na thuit e fo chruaidh mo làimh.
Airisidh gaisgeach liath na h-aosa,
A shealladh gu caol san oidhche,
Aig daraig fo shoills' an talla,
R'a chloinn tha teannadh ris, mo ghnìomh.
Is gu 'n thuiteadh le triath na Tuaide.
R'a ghuth tha aomadh claon na h-òige,
Tha iongantas is sòlas 'nan sùilibh.
  Fhuair mi Calthonn còrr ri daraig,
Is ghearr mi am ban-iall o 'laimh;
Thug mi dha a bheus bu ghloine,
Ard urla cruth geal, a bha làn:
Tha 'n tuineadh thall an talla Thuaid.

# FIONNGHAL.

## DUAN I.

---

Shuidh Cuchullin aig balla Thùra,
Fo dhùbhra craoibh dhuille na fuaim;
Dh'aom a shleagh ri carraig nan còs,
A sgiath mhòr r'a thaobh air an fheur.
Bha smaointean an fhir air Cairbre,
Laoch a thuit leis an garbh-chòmhrag,
'Nuair thàinig fear coimhead a' chuain,
Luath mhac Fhithil nan ceum ard.
"Eirich, a Chuchullin, éirich,
Chi mi loingeas threun o thuath!
Grad ghluais, a chinn-uidhe na féile:
'S mòr Suaran, is lìonmhor a shluagh!"
"A Mhorain," thuirt an gorm-shùileach treun,
"Bu lag thu féin, is chrith thu riamh;
'Na t'-eagal is lìonmhor nàmhaid;
Mhic Fhithil, 's e Fionnghal a th' ann,
Ard churaidh nan ciar bheann."
"Chunnaic mi 'n ceannard," thuirt Moran;
"Coimeas do 'n charraig an triath,
A shleagh mar ghiubhas air scor-bheinn,
Mar ghealaich ag éirigh a sgiath:
Shuidh e air carraig san tràigh

Mar an ceò tha thall air a' bheinn.
' 'S lionmhor, a chinn-uidhe nan dàimh,
Làmh chòmhraig, a dh'Eireas leat féin,
Garbh-laoich, a's cruadalaich beum,
'S géire lann an cleasachd nan saoi:
Ach 's lìonmhoire gaisgich is treun,
Tha 'g iadhadh mu Thùra na gaoith.'
Fhreagair an sònn mar thonn air carraig,
Cò san talamh-sa 's cosmhuil rium féin?
Cha seasadh do ghaisgich a'm' fhianuis;
Ach thuiteadh gu h-iosal fo m' làimh.
Cò es' a thachradh ri m' lann,
Ach Fionnghal, righ Shealma nan sian?
Là, ghabh sinn an glacaibh a chéile
Air Meallmor, 's bu threun ar spàirn,
Thuit coille fo chòmhrag nach géilleadh;
Thionndaidh sruith, 's chriothnaich an càrn:
Tri làith' dh'ùraich an strì,
Chrith laoich, bu treun, air cùl lann:
An ceathramh, thuirt Fionnghal an righ,
' Thuit ceannard a' chuain sa' ghleann.'
' Cha do thuit,' 'se fhreagair mi féin.
Géilleadh Cuchullin do 'n triath
Is tréine na gailleann nan sliabh."
" 'Ne mis!" thuirt an gorm-shùileach treun,
" Cha ghéill mi do dhuine tha beò.
Cuchullin cho gailbheach ris féin,
Mòr an còmhrag, no 'm bàs gun scleò.
Mhic Fhithil, glac-sa mo shleagh,
Buail sgiath Sheuma fo smal is gruaim;
Chi thu ard i air balla nan sleagh;
Cha b'e sanas na sìth a fuaim.

Buail sgiath Sheuma, mhic Fhithil, gu grad;
Gairm gaisgich o bhad 's o choill'."
Bhuail e 'n sgiath bhallach gu grad;
Fhreagair gach bad agus coill',
Shiubhail caismeachd ro' 'n doire gun stad;
Chlisg féidh is earba san fhraoch:
Leum Curtha o charraig na fuaim;
Ghluais Conal, bu chruadalach sleagh;
Dh'fhàg Faobhui an eilid 's an ruaig;
Thill Cruthgheal gu Tùra nam fleagh;
A Ronain, cluinn sgiath nam blàr,
Caismeachd àrd Chuchullin, a Chlùthair;
A Chalmair, o 'n chuan thig a nall;
Le d' chruaidh thig a nall, a Luthair.
Mhic Foinne, 'gharbh-churaidh, éirich;
A Chairbre, o chromleac a' ghuth;
Lùb do ghlùn, Fhiochi na féile,
A Chormaig, o Léna nan sruth.
Sìn do shlios àluinn, a Chaoilte,
Air astar o Mhòra gu dian,
A's gile na 'n cobhar, tha sgaoilte
Air muir o ghaillinn nan sian.
Chìteadh gaisgich nan àrd ghnìomh
Tearnadh sìos o 'm fiar-ghlinn féin,
Gach anam a' losgadh ri cuimhne
Gach còmhraig a dh'aom o shean;
An sùile lasadh, 'g iadhadh borb
Mu nàmhaid dorcha Innis-fàil,
Gach làmh, bu tréin, an ceann gach lainn,
Caoir' dhealan a' dearsadh o 'n cruaidh.
Mar shruth a' taomadh o gharbh ghleann
Dh'aom na suinn o chruaich nam beann,

Gach triath 'n àirm 'athar nam buadh,
A ghaisgich dhubh-ghruamach 'na dhéigh,
Mar chomh-thional uisge nan stuadh
Mu'n cuairt do dhealain nan speur.
Chluinnte fuaim nan arm 's gach ceum,
Meaghal mhìolchon cleasadh ard,
Duain 'gam mùchadh anns gach beul,
Gach curaidh treun ag iarraidh blàir.
Chrith Cromleac air aghaidh nam beann,
'Nuair ghabh iad am fraoch fo 'n ceann;
Sheas iad air aomadh nan sliabh,
Mar cheò an fhoghair, 's e liath,
Dhùineas mu 'n aonach gu léir,
'S a cheanglas a cheann ris an speur.
"Ceud fàilte," thuirt ceannard nan triath,
"Air sìol àluinn nan caol-ghleann,
Ceud fàilte air sealgair nam fiadh.
Tha cleas eile ag éirigh fo 'r ceann;
Tha nàmhaid mu chromadh a' chuain
Ag iadhadh gu luath mu'n tràigh.
'M buail sinn sìol Lochlin nan stuadh,
No 'm fàg sinn Eirinn do'n dàimh?
Chonail, a chinn-iuil nam fear,
Mhòr ghaisgich an àm bhristeadh sgiath,
'S lìonmhor còmhrag ri daoine o 'n ear,
An tog thu sgiath t'athar, a thriath?"
"Chuchullin," thuirt esa' gu ciuin,
"Tha sleagh Chonail an comhstri geur;
Bu shòlas leam, 's b'e mo chliù
Bhi leagadh gu dlùth nan ceud.
Gediarradh mo làmh am blàr,
Tha mo chridh' gu sàmhchair Eirinn.

Thriath a's tréine th' aig Cormac bu shàr,
Faic loingeas nàmhaid ag éirigh,
'G éirigh suas air iomall tràigh,
Mar choill' air Léga nan saoi;
Mar choill' tha loingeas nan dàimh,
A' géilleadh ma seach dha na ghaoith.
Chuchullin, tha Conal gu sìth;
Thoir cìs do Shuaran nan long;
Sheachnadh Fionnghal féin an strì,
Ard cheannard shìl Alba nan sonn,
Fionnghal, a sgapadh na seoid,
Mar charraid nan sian ri feur,
'Nuair bheucas sruth Chòna nan tòrr,
'Sa' Mhòr-bheinn an truscan nan speur."
Thuirt Calmar, " As m' fhianuis an t-sìth;
Siùbhladh Conal gu mhùig mhonadh féin;
Biodh a shleagh rìs an eilid a' strì,
'N àite tachairt an carraid nan ceud;
Lean-sa 'n os bhallach air Cromla,
Siùbhladh d'fhiui fo' earba Léna.
Thusa, mhic Sheuma an àigh,
Chinn-fheadhna nam fear 's nan dàimh,
Sgap is ruaig sìol Lochlin nan long;
Bris comh-thional coigrich nan tonn,
Gus nach éirich eathar air sàil
Le seòl no comas nan ràmh.
Mu mhuir ghàirich Innis-thorc
Eireadh gaoth Eirinn gu h-ard,
Cromadh an dubh-osag shuas—
Tuiteam le tannais gu bàs,
Nan leanuinn am fiadh cho luath
Ri teas-chòmhrag chruaidh nan lot."

"Og mhic Mhathais, nior dhiùlt riamh
Còmhrag nan sgiath ; 's bha mi dlùth
Ri m' chairdean an carraid nan sleagh,
Ge do bha, cha d'iarr mi cliù.
Thugadh buaidh a'm' fhianuis sa' bhlàr,
Thog gaisgich an ruaig is lean.
Thusa, mhic Sheuma bu shàr,
Cuimhnich Cormac is 'àit' o shean ;
Thoir cìs do Shuaran is tìr,
Gu'n gluaiseadh Fionnghal a nall.
Ma's sòlas le t'anam an strì,
Sud i thogas an t-sleagh 's an lann."
"Leam-sa 's taitneach," thuirt ceannard nan triath,
"Cruaidh-fharum nan sgiath 's nan lann,
Cho taitneach ri torrunn nan sliabh,
'Nuair a thuiteas uisg Earraich gu mall.
Eireadh sìol Eirinn nam buadh ;
Siùbhladh soilleir mu 'n cuairt gach dream ;
Gluaiseadh thairis san fhraoch gu luath,
Mar ghath gréin' air cruaich nam beann,
'Nuair dh'éireas gaoth an iar o thonn,
A tional gu trom nan nial,
Cluinnear fuaim air Morbheinn nan tom,
'S air daraig, 's i lom san t-sliabh.
C' àite bheil mo chairde cruaidh,
Neart mo làimh an cunnart riamh ?
C' àite Cathbaid, bu ghloine snuagh,
Dubhchomar nam buadh, an triath ?
'N d'fhàg thu mi, Fheargbhuis bu chorr,
'S an sruth mòr-sa tional ri m' thaobh ?
A laoich an sòlas nam fleagh 's bu mhòr
'N àm cruadail ? A mhic Rosa nam faobh,

An d'thig thu mar earba o Ghalmar,
Mar eilid o aomadh nan sliabh?
Ceud fàilt air mac Rosa mheanmnaich,
Ciod am bròn a th'air t'anam, a thriath?"
"A Chuchullin, tha ceithir clachan
Air Cathbaid taisgte san uaigh;
Chuir mo làmhsa sìos fo ùir
Dubhchomar, bu ghruamach snuagh.
Bha thusa, Chathbaid, mhic Armin,
Mar ghréin a'dearsadh sa' bheinn.
Is thusa, Dhubhchomair nan garbh-bheum,
Mar chomh-thional uisge nan speur.
A Mhùirne, bu ghloine measg òighe,
Sèimh do chadal an còs nan carn;
Thuit an dùbhra rùn an t-sluaigh,
Mar reul dealradh san oidhche an gleann;
Bidh fear-uidhe 'na aonar am bròn,
'Nuair thuiteas an solus gann."
"Aithrís," thuirt an gorm-shuileach treun,
"Mar thuit gaisgich nam beum am bàs.
'Na thuit iad le Lochlin sa' bheinn,
'N cruaidh chòmhrag ri ceud sa' bhlàr?
Ciod eile chumadh na laoich
Anns an talla chaol gun leus?"
"Thuit Cathbaid fo lann Dhubhchomair
Aig daraig, a's fuaimniche sruth.
Thàinig gu doire nan còs,
'S labhair e ri òigh, bu shèimh.
'A Mhùirne, a's gloine measg nam mnà,
Nighean àluinn Chormaic an àigh,
C'ar son an crom nan cloch leat féin,
An còs creige a t'aonar sa' bheinn?

Tha sruthan a' toirm ri d' thaobh,
Seana chraobh a' fuaim ri gaoith,
Bruaillean na linne ud thall,
Neoil chiar mu mhullach nan carn.
Thu féin mar shneachd air an t-sliabh;
Mar cheò Chromla lùbadh do chiabh
A' casadh suas ris a' bheinn
Ri dearsa gréine o 'n iar.
Mar charraig ghil tha d' uchd tlà
Air taobh Bhrano nan sruth bàn.'
" 'N sin thuirt òigh a b' àille ciabh,
' Co as, fhir a's gruamaiche dhaoine?
Bu dorcha do mhala riamh;
Dearg do shùil a nis, 's cha 'n fhaoin i.
Am fac thu Suaran air cuan?
Ciod a chuala tu mu 'n nàmhaid?'
' Tha mise, Mhùirne, o 'n bheinn,
O dhoire earb nan leum ard;
Nior chual' air nàmhaid leam féin.
Thuit tri féidh fo mo làimh,
A nighean Chormaic, is àille snuagh,
Mar m' anam mo rùn do 'n òigh;
Thuit fiadh dhuit, a làmh-gheal, fo m' chruaidh,
Ainnir àluinn, dha 'n géill na sloigh.'
' A Dhubhchomair,' thuirt òigh bu shèimh,
' Cha 'n'eil mion dheth m' rùn dhuit féin;
Dorch do mhala, 's duirche do ghnè;
Do chridhe mar charraig sa' bheinn.
Ach ort-sa, mhic Armin, mo rùn,
Shàr Chathbaid, tha Mùirne 'n déigh.
Mar dhearrsa na gréin' tha do chùl,
'Nuair thogas a' mhùig o shléibh.

Am facadh leat Cathbaid, an triath,
Og ghallan an astar nan sliabh?
Tha nighean Chormaic, sonn nach mairg,
Feitheamh tilleadh a rùin o 'n t-seilg.'
' Is fada dh'fheitheas tu, Mhùirn,'
Thuirt Dubhchomar gu ciar borb,
' Is fada dh'fheitheas tu, Mhùirn,
Ri mac Armin nam fiar cholg.
Seall air lann a's gloine beum,
Fuil Chathbaid a' leum gu 'chùl;
Thuit leam do ghaisgeach bu treun,
'S fhada dh'fheitheas tu féin, a Mhùirn,
Togam-sa cloch air do rùn,
'Nighean Chormaic nan gorm sgiath.
Crom air Dubhchomar do shùil,
Tha 'làmh mar thorrunn nan sliabh.'
' 'Na thuit mac Armin gu bàs,'
Bhris, le guth a gràidh, an òigh,
' 'Na thuit air an tulaich ard
Laoch a b' àille measg an t-slòigh?
Ceann-feadhna nan seòd san t-seilg,
Nàmhaid beumnach cuain nan dàimh?
'S dorcha Dubhchomar 'na fheirg,
Is fuileach dhomh féin a làmh.
'S nàmhaid dhomhsa; ach sìn dhomh 'n lann,
'S annsa dhomh Cathbaid is fhuil.'
" Thug e a' ghorm-lann dha 'deoir:
Ruith i chruaidh, bu gheur, ro' thaobh.
Thuit e aig a shruthaibh mòr:
Shìn e lamh, is chluinnte ghlaodh.
' Nighean Chormaic nan gorm-bhall sgiath,
Ghearr thu tùs mo thriall o chliù;

Is fuar an lann, a reul nan triath,
Is fuar nam' chliabh e, Mhùirn.
Thoir mise do Mhoina an òigh;
'S mi a h-aisling an sceò na h-oidhche;
Thogail mo chuirn measg an t-slòigh;
Chi sealgair mo chliù an spillse;
Ach tarruing an lann o m' thaobh,
'S fuar leam am faobhar, a Mhùirn.'
  " Thàinig i gu deurach mall,
O 'thaobh tharruing i'n lann.
Reubadh leis a brollach bàn.
Thuit i, is sgaoil a ciabh air làr;
Thaom sìos gu fuaimear an fhuil;
Bu dhearg a cruth air a làimh ghil."
  " Na cluinneam ni 's mò mu 'n òigh,"
Thuirt ceannard a' chòmhraig an Eirinn,
" Sìth do dh'anam nan garbh sheòd,
Nach b'fhaoin gleus an iomairt lann.
Siùbhladh iad mu m' charbad mòr,
Faiceam an sceò air neoil nan gleann;
Bidh m' anam an comhstri treun,
Mar thorrunn nan speur mo làmh.
Bi-sa mar ghath gealaich, a Mhùirn,
'Nàm sealladh mo shùil bhi gearr,
'Nuair shuidhicheas m'anam as ùr,
'S a dh'ìslicheas farum a' bhlàir.
Gluaiseadh gach dream; gluaiseadh còmhrag,
Freasdlaibh mòr charbad nan triath,
Cuir dà shleagh ri m' thaobh air chòmhla;
Tog romham air chòir an sgiath.
Leanaibh na steud-eich air chòmhnard,
'Tha 'n siubhal gu mòthar 's gu luath.

Biodh m'anam an spionnadh le sòlas,
'Nuair dh'éireas a' chomhstri mu 'n cuairt."
Mar thaomas sruth cobharach liath
O chruaich iarnaidh Chromlaich àird,
An torrunn a' siubhal san t-sliabh,
'S a' chiar oidhche air leth nan carn,
Is tanas fhuar nan snuadh glas
Ag coimhead o iomall nam fras,
Cho garg, cho mòr, cho borb, cho luath,
Dh'imich cruadal sìol na h-Eirinn,
An ceannard mar mhòr-thorc a' chuain,
A' tarruing nam fuar-thonn 'na dhéigh,
A' taomadh a threunais mar stuaidh:
Fo shiubhal chritheadh an tràigh.
Chuala sìol Lochlin am fuaim
Mar shruth gàireach fuar a' gheamhraidh.
Bhuail Suaran a sgiath gu luath,
Thuirt ri mac Airn, bha teann air,
"Cluinneam toirm air thaobh nam beann,
Mar chuileig fheasgair nan cleas mall;
Sìol Eirinn nan colg a t' ann,
No doirionn nan sian sa' choill,
'S cosmhuil ri Gorm-mheall am fuaim,
Mu 'n éirich gailleann a' chuain ard.
Gabh an t-aonach, mhic Airne, gu grad,
Gabh fradharc air bad agus sliabh."
Dh'fhalbh is thill e gealtach dlù,
Chite claon a shùil 'na cheann;
A chridh a' clisgeadh ri thaobh,
A'labhairt baoth, briste, mall.
"Eirich-sa, shionaidh nan tonn,
A shàr cheannaird nan donn sgiath,

Chi mi sruth chiar-bheann nan tom,
Chi mi sìol Eirinn 's an triath.
Carbad! carbad, garbh a' chòmhraig,
Gluasad thar chòmhnard le bàs;
Carbad cuimir luath Chuchullin,
Sàr-mhac Sheuma nan cruaidh chàs.
Tha 'earr a' lùbadh sìos mar thonn,
No ceò mu thom nan carragh geur,
Solus chlocha-buadh mu 'n cuairt
Mar chuan mu eathar san oidhche.
Dh'iuthar faileusach an crann.
Suidhear ann air chnàimhibh caoin,
'S e tuineas nan sleagh a t' ann,
Nan sgiath, nan lann, 's nan laoch.
Ri taobh deas a' mhòr-charbaid
Chithear an t-each meanmnach séidear,
Mac ard-mhuingeach, cliabh-fharsaing dorcha,
Ard-leumach talmhaidh na beinne;
'S farumach fuaimear a chos;
Tha sgaoileadh a dhosain shuas
Mar cheathach air àros nan os;
Bu shoilleir a dhreach, 's bu luath
'Shiubhal; Sithfada b'e ainm.
Ri taobh eile charbaid thall
Tha each fiarasach nan srann,
Caol-mhuingeach, aiginneach, brògach
Luath-chosach srònach nam beann.
Dubh-sròngheal a b'ainm air an steud-each,
Làn mhìle dh'iallà tana
Ceangal a' charbaid gu h-ard,
Cruaidh chabstar shoilleir nan srian
'Nan gialaibh fo chobhar bàn;

Tha clocha boillsge le buaidh
Cromadh suas mu mhuing nan each,
Nan each tha mar cheò air sliabh
A' giùlan an triath gu chliù.
'S fiadhaiche na fiadh an colg,
Co làidir ri iolair an neart;
Tha 'm fuaim mar an geamhradh borb
Air Gormmheall mùchta fo shneachd.
Sa' charbad chithear an triath
Sàr mhac treun nan geur lann,
Cuchullin nan gorm-bhallach sgiath,
Mac Sheuma, mu 'n éireadh dàn.
A ghruaidh mar an t-iuthar caoin,
A shùil nach b' fhaoin a' sgaoileadh ard
Fo-mhala chruim dhorcha, chaoil;
A chiabh bhuidhe 'na caoir m'a cheann,
Taomadh mu ghnùis àluinn an fhir;
'S e tarruing a shleagh o chùl.
Teich-sa, shàr cheannaird nan long,
Teich o 'n t-sonn, 's e tigh'n a nall
Mar ghaillinn o ghleann nan sruth!"
" C'uin a theich mi," 's thuirt righ nan long,
"C'uin a theich Suaran nan donn sgiath?
C'uin a sheachnadh leam cunnart trom,
Mhic Airne, bu dona riamh?
Dh'fhuiling mi gailleann nan speur
Air cuan beucach nan geur fhras;
Dh'fhuiling mi còmhrag bu treun.
C'uim an teichinn féin o'n chath,
Mhic Airne, bu taise làmh?
Eiribh mo mhìle air an t-sliabh,
Taomaibh mar ghàirich a' chuain.

'Nuair chromas an osag o'n nial.
Eireadh Lochlin nan lann mu m' chruaidh.
Bithibh mar charragh an cois sàil'
An talamh nan ràmh agam féin,
A thogas an giubhas gu h-ard
An coimhstri ri gaillinn nan speur."

Mar thoirm fhoghair o dhà bheinn,
Gu chéile tharruing na suinn;
Mar shruth làidir o dhà chraig
'G aomadh, taomadh, air an réidh,
Fuaimear, dorcha, garbh sa' bhlàr
Thachair Innisfàil is Lochlin.
Ceannard a' spealt-chleas ri ceannard,
Is duine 'n aghaidh gach duine:
Bha cruaidh a' screadan air cruaidh,
Bha clogaide shuas 'gan sgoltadh,
Fuil a' dòrtadh dlùth mu 'n cuairt,
Taifeid a' fuaim air mìn iuthar,
Gathan a' siubhal ro' 'n speur.
Sleagha bualadh a' tuiteam thall.

Mar dhealain oidhche sa' bheinn,
Mar onfha beucach a' chuain,
'Nuair ghluaiseas an tonn gu h-ard,
Mar thorrunn air cùl nan cruach,
Bha gruaim is farum a' bhlàir.
Ged bhiodh ceud bard Chormaic ann,
'S an dàn a' togail a' bhlàir,
Cha b' urrainn aithris ach gann
Gach coluinn gun cheann, is bàs.
Bu lìonor bàs fhear is thriath,
Am fuil a' sgaoileadh air an t-sliabh.

Bi'bh brònach, a shìol nan dàn,

Mu Shithàluinn nan garbh-thriath.
Tog-sa, Eibhir, t'uchd bàn
Mu shàr Ardan nan colg fiar;
Mar dhà eilid thuit o 'n bheinn
Fo làimh Shuarain nan donn sgiath;
'Nuair ghluais ro' mhìlte gu treun,
Mar thanas an speur nan nial,
Tanas, a shuidheas an scleò,
Leth-dhèanta dò cheò o thuath,
'Nuair dh'aomas maraiche, nach beò,
Sealladh bròin air bhàr nan stuadh.
  Nior chaidil do làmh ri d' thaobh,
Thriath Innis nan caoin shian;
Do lann air astar nam faobh
Mar dhealan a' lasadh gu dian,
'Nuair thuiteas an sluagh sa' ghleann,
Is aghaidh nam beann 'nan caoir.
Shrann an Dubh-sròngheal thar seoid,
Nigh Sithfad' a bhròg am fuil.
Luidh gaisgich 'na dhéigh gu leòr,
Mar choill' air Chromla nan tuil,
'Nuair ghluaiseas osag ro' 'n fhraoch
Le tanas fhaoin na h-oidhche.
  Bi deurach air carragh nam fuaim,
Nighean uasal Innis nan long;
Lùb do ghnùis àluinn thar chuan,
Thus', a's gloine na taibhs' air thom,
A dh'éireas suas gu mòthar mall,
Mar ghath-gréin air sàmhchair nam beann;
Thuit, 's ghrad thuit e 'sa bhlàr,
Tha òig-fhear do ghràidh gun tuar
Fo lainn Chuchullin bu shàr—

Ciod dh'fhàg thu cho bàn 's cho fuar?
Cha ghluais e gu cruadal gu bràth,
Cha bhuail e fuil ard nan saoi:
Thuit Treunfhear, òg-Threunfhear, gu bàs;
Oigh, cha 'n fhaic thu do ghràdh a chaoidh.
Tha 'mhìolchoin a' caoineadh gu trom
Aig baile, 's chi iad a thaibhse.
Tha 'bhogha gun taifeid, 's e lom;
Air tom tha farum a' bhàis.
Mar dh'aomas mìle tonn gu tràigh,
A ghluais fo Shuaran na dàimh:
Mar thachras tràigh ri mìle tonn,
Thachair Eirinn ri Suaran nan long.
Sin far an robh guthan a' bhàis,
Toirm gàire-cath is cruaidh,
Sgiatha 's màile brist' air làr,
Lann 's gach làimh, 'na dhealan shuas,
Fuaim a' bhlàir o thaobh gu taobh,
Còmhrag beucach, creuchdach, teth,
Mar cheud ord a' bualadh baoth
Caoir o 'n teallach dearg ma seach.
Cò sud air Léna nan sliabh?
Cò 's duirche 's as fiadhaiche gruaim?
Cò 's cosmhuil ri nial bu chiar,
Lann gach triath mar thein air stuaidh?
Tha bruaillean air aghaidh nan tom,
Chrith carragh nan tonn air tràigh.
Cò th' ann ach Suaran nan long,
'S triath Eirinn mu'n éireadh dàin?
Tha sùil nan slògh ag amharc claon
Air suinn nach b'fhaoin ag aomadh suas.
Thuit oidhche air còmhrag nan laoch;

Cheil comhstri nan saoi gun bhuaidh.
Air a' bheinn air fad an fhraoich
Charnadh le Daorghlas an t-sealg,
A leagadh le iomart nan laoch,
Mu 'n d' fhàg iad aonach nan dearg.
Bha ceud fear a' tional an fhraoich,
Deich a' lasadh chaor-theine suas,
Tri cheud taghadh chlocha caoin,
Ceud a' cosgairt na sithinn gu luath;
Chìte ceò mu 'n cuairt is fleagh.
'N sin thuirt ceann-uidhe na féile,
Triath Eirinn an anam mhòir,
E 'g aomadh air sleagh ag éirigh,
Ri mac Fhena, 'm bard bu chorr,
" A Charuill o 'n àm o shean
C'uim a sgaoil a' chuirm dhomh féin,
Is righ Lochlin nan colg sean
Air tràigh Eirinn gun fhleagh sa' bheinn?
'S fada fiadh Lochlin o 'n laoch,
A thalla faoin a's fada thall.
Thoir m' fhocal do'n t-saoi gun fhraoch;
Gairm ceannard nan long a nall;
Thigeadh o iomairt nan tonn
Gu cuirm Eirinn nam fleagh fial;
Cluinneadh e fuaim nan tom
Sa' choill' 's an oidhche fo nial;
'S farumach, fuaimear a' ghaoth
A tha taomadh o 'chuan féin.
Moladh e clàrsaiche caoin
Is fonn o na laoich sa' bheinn."
Ghluais Carul, bu shèimh glòr;
Ghairm ceannard nan donn-sgiath.

" Eirich o bhian nan torc mòr,
Eireadh Suaran, righ nan sliabh,
Tha sòlas slige na féile
Mu thriath Eirinn, 's guirme sùil."
Fhreagair mar thoirm mhùchta, mhall
Air Cromla, 'nuair mhosglas gaoth.
" Ge d' thigeadh òighe Innis-fàil
Le 'n làmhaibh bàn mar shneachda caoin,
Am brollaich geal ag éirigh ard,
Sùile tlàth ag ìadhah gaol,
'An so a dheanadh Suaran tàmh
Mar mhìle creag an Lochlin àigh ;
'An so, gu 'n tig dearsa o 'n ear
A shoillse Cuchullin gu bàs.
Is taitneach gaoth Lochlin leam fhéin ;
A thog beucail a' chuain mhòir,
Labhairt measg nam bearta treun
Le cuimhne mo choille bu chorr,
Coille Ghorm-mheall, a b' uaine snuagh,
A lùbas ma seach fo 'n ghaoith,
Fuil chraobhach air sleagh nam buadh,
Fuil thorc ciar nan confhadh baoth,
Thoireadh Cuchullin domh cìs,
Cathair Chormaic nan gorm sgiath ;
Mur toir, 'nuair dh'ùraicheas strì,
Bidh leam Fàl air uisg is sliabh."
" 'S brònach an guth," thuirt am bard,
" A thug Suaran nan donn sgiath."
" Is brònach dha féin a mhàin,"
Fhreagair mac Sheuma an triath.
" Charuill, tog do ghuth gu h-ard
Air gach linn a bh'ann nach beò ;

Caithear oidhche ann am mìn-dhàn;
Faighear gairdeachas sa' bhròn.
'S iomadh saoi is òigh bu chaoin
Ghluaìs o thùs an Innis-fàil.
Is taitneach dàin air na laoich
O thaobh Alba nam fuaim ard,
'Nuair dh'aomas farum na séilg
Fo ghuth Oisein nan caomh-rann,
'S a fhreagras aonach an deirg
Sruth Chòna nan toirm mall."
Thuirt Carull, " san àm o shean
Thàinig a nall neart a' chuain,
Mìle long air tuinn o 'n ear
Gu Ullin ghuirm-ghlais nan stuadh.
Dh'éirich sinns'readh Innis-fàil
An coinneamh nam fear o thuath.
Bha Cairbre, an garbh churaidh, ann,
Is Cridh'-mor, a b'àille do 'n t-sluagh.
Dh'ùraich iad mu 'n tarbh bu bhàn,
A chìte 'm beinn Ghuilbuinnsa shuas,
Leig gach fear a chòir a b'fhearr,
Ghluais am bàs o lanna cruaidh.
Chaidh iad taobh ri thaobh air ghleus,
Is ghéill dàimh a' chuain sa' bhlàr.
Co b' annsa na fir bu treun,
Cridh'-mor 's Cairbre bu shàr.
B' fhearr nach cualas air tarbh riamh
Air Gulbuinn riabhaich an fhraoich.
Chunnaic iad e anns an t-sliabh,
'S dh'ùraich trom-dhorran nan laoch.
Bhuail iad aig Lùbar a chéile,
Thuit Cridh'-mor air feur 'na fhuil.

Thàinig Cairbre gu talla na féile
Gu Bràigh-soluis, bu chaoin guth,
Piuthar ghasd a' ghaisgich féin.
Air Cridh'-mor bha fonn na h-òigh,
Fear òg dha 'n robh dìomhair a gràdh,
I deurach, 's e 'n còmhrag an t-slòigh,
A' feitheamh a phillidh o 'n bhlàr;
Chìte o 'truscan uasal
A h-uchd uaibhreach mar ghealach oidhch',
'Nuair bhios a h-iomall a' gluasad
O duibhre a tuair gu soillse.
Cho caoin ri clàrsach a beul,
'N àm togail nam fonn le bròn.
Bu leath-sa an t-sùil mar reul.
'C' uin a thig thu na t-airm, a sheoid?'
'Gabhsa, Bhràigh-soluis,' thuirt Cairbre,
'Gabh sgiath bhallach a' gharbh-chòmhraig,
Tog suas san talla nach meirg i;
Dheth na h-airm bu nàmhaid dhomhs' i.'
Bhuail cridhe bu tlà ri taobh.
Dh'fhalbh a snuagh, is bhris i ro' 'n fhraoch,
Fhuair i e marbh; is dh'eug i san t-sliabh,
'N so féin, a Chuchullin, tha 'n ùir,
'S caoin iuthar tha fàs o 'n uaigh.
Bu ghlan thu, Bhràigh-soluis, o 'n mhuir,
B' àille Cridh-mor o chul nan cruach.
Cumaidh baird ar cuimhne araon,
Fhad 's a thaomas an caol o chuan."
"'S binn do ghuth, a Charuill, dhomh féin,"
Thuirt triath Eirinn bu ghorm sùil;
"'S binn d'fhocail, a bhaird, sa' bheinn,
Ag éirigh o àm nan cliù;

Iad cosmhuil ri braon nan sian,
'Nuair sheallas a' ghrian air raon,
Caol fhaileus a' siubhal air sliabh,
'S an osag gu mall 's gu caoin.
Buail clàrsach, mhic Fhena, buail;
Mol, a Charuill, mo luaidh, tha thall,
Deò-ghréine Dhùn-scàthaich nan stuadh,
Ainnir bhràigh gheal, nan rosg mall,
Ise dh'fhàg mi 'n Innis an t-slòigh,
Og-bhean bhanail chorr mhic Sheuma.
An tog thu aghaidh nan snuagh caoin
O 'n charraig a' coimhead mo sheoil?
Cha n fhaic thu ach a' mhuir fhaoin,
Cha 'n e cobhar nan tonn do sheoid;
Fàg a' charraig, is oidhche mu 'n cuirt;
Tha osag nan cruach mu d' cheann.
Cha till mi o achadh gun bhuaidh,
Am feadh 'sa mhaireas an ruaig sa' ghleann.
A Chonaill, le eachraidh air còmhrag
Cuir Ainnir nan triath air cùl;
Aille 's glaine fó chiabh òr-bhuidh
Nighean Shorghlain 's àirde cliù."
Fhreagair Conall nan glòr mall:
"Cuir faire air coigrich a' chuain,
Cuir gaisgich san doire ud thall,
Ag amharc air Suaran nan stuadh.
Chuchullin, tha m' anam gu sìth,
Gu tighinn o Alba nam beann
Laoich ghasda le Fionnghal an righ,
Ceann ghaisgeach an strì nan gleann."
  Bhuail e, le caismeachd, an sgiath.
Dh'imich faire air taobh nan sliabh,

Luidh slòigh air aomadh fhraoich
Fo reula 's gaoth na h-oidhche;
Tanas churaidh thuit sa' bhlàr,
Neoil ghruamach mu 'n cuairt a' snàmh,
Is fada thall air sàmhchair Léna
Chluinntear éibh a' bhàis.

# FIONNGHAL.

## DUAN II.

---

Luidh Conall aig sruth nam fuaim
Fo 'n daraig gun duill' air crann;
Ri cloich mu 'n robh còinneach uaine
Dh'aom ceannard nan triath a cheann.
Measg an fhraoich, an truscan dubh,
Chualas leis guth na h-oidhche.
'O laoich luidh e fada thall,
Gun eagal air mac nan lann.
Chunnaic an gaisgeach 'na shuain
Sruth caoirtheach o chruaich nam beann;
Shuidh Cruthgheal air dearsa gu chùl,
Saoi a thuit le cliu sa' ghleann;
Thuit e fo Shuaran nan long
A' còmhrag an carraid nan sonn.
Bha aghaidh mar ghath na gealaich;
Bha 'earradh do nial nan tom;
Dhà shùil mar éibhle sa' bhealach.
'Na bhroilleach bha lot mar tholl.
" Chruthghil!" thuirt Conall bu shàr,
" Mhic Gheugail o aird' nan sliabh,
Com' tha thu cho glas o' n bhlàr,

Cho brònach, fhir bhrisidh nan sgiath ?
Le eagal cha d' chaochail do shnuagh.
Ciod thionndaidh do thuar, a Chruthghil ?"
Leth-fhaicte, briseadh gu deoir
Shìn e 'làmh mhòr thar an laoch,
Thog e le spairn a ghuth-beoil,
Mar Leug-ghaoith an cuiseig no 'm fraoch.
" Tha m' anam, a Chonaill, air tom,
Mo cholunn aig tonn na h-Eirinn.
Chaoidh cha labhair, a cheannaird nan sonn ;
Cha 'n fhaicear air lom mo cheuma ;
Mar aiteal air Cromla nan sliabh,
Mar fhaileus tigh'nn sìos o cheò.
Chonaill 'mhic Cholgair a thriath,
Chi mi nial dhaoine nach beò ;
Nial a' bhàis air machair Léna,
Sìol Eirinn a' tuiteam thall.
Grad-fhàg, a chinn-uidhe na féile,
Raon nan tanas ; na bi mall."
Mar ghealaich a dubhadh san speur
Ghabh e dha féin a' ghaoth.
" Fuirich," thuirt Conall bu chòrr,
" Mo charaid dileas dubh-dhearg féin,
Leig uat an gath teine, fhir mhòir.
Cia an talamh dha d' chònuidh sa' bheinn ?
Fuirich, mhic Chromla na gaoith.
Cia 'n t-aonach a's uaine tom,
Cia 'n còs bheil tunaidh an t-saoi ?
C'àite 'n aom thu an codal a's trom ?
Nach cluinnear thu 'm farum nan sian,
Measg toirm a' taomadh o 'n bhlàr ?
C'uin a chithear do chleasa dian ?

'S lag tanas air aghaidh nan carn."
Dh'éirich Conall bu mhìn glòr;
Shiubhail e mòr 'na àirm;
Bhuail sgiath Chuchullin bu chòrr,
Chlisg ceannard a chòmhraig o toirm.
"Carson," thuirt gaisgeach a' charbaid,
"Thig Conall nan garbh-bheum o 'n fhraoch?
Nan éireadh mo shleagh gu d' mharbhadh,
Bhi dorran air m'anam, a laoich.
Labhair, mhic Cholgair bu treun,
Tha d'fhocal mar ghréin a' soillse."
"Mhic Sheuma, ro' 'n oidhche dhuibh
Thàinig Cruthgheal o chòs nan càrn;
Chìte na reulta ro' 'chruth,
'Nuair a dh'éirich a ghuth le spairn,
'S e teachdair a' bhàis a th' ann.
Bha 'labhairt gu mall mu 'n uaigh,
Iarr sìth, a thriath Eirinn nan lann,
No teich thar Léna o 'n chuan,"
"Chualadh le Conall a ghuth!"
Thuirt triath Eirinn, bu mhòr brìgh;
"Bha reulta dealradh ro' 'chruth!
Mhic Cholgair, a dh'iarras sìth;
Is gaoth bh'air do chluais, a ghaisgich,
Agus toirm nan allt mu d' cheann.
No ma bha Cruthghil ri fhaicinn,
C'uim nach tug e m'fhianuis fo d'lainn?
An d'fhiosraich o 'n taibhs' mu 'chòs,
Mu thalla fir-astair na gaoith?
Gheibhte fo lann a ghuth-beoil,
Gach eòlas a bha aige 'n t-saoi.
'S beag eòlas an t-saoi, a Chonaill:

'N diugh féin a bha e san t-sliabh,
Cha b'fhad a shiubhal; 's bu lon e.
Co dh'innseadh air bàs nan triath?"
"Tha astar nan taibhs' air neoil,"
Thuirt Conall bu mhòr ciall;
Air gaoith chithear suinn nach beò;
Tha 'n tunaidh an còs nan sliabh;
'Nam fois bidh an sanas ri chéile,
'S an labhairt mu bhàs nam fear."
"Biodh an labhairt mu bhàs nam fear,
H-uile fear ach ceannard Eirinn.
Cha teich mi o Shuaran o 'n lear,
Mu 's fheudar tuiteam, éiridh m' uaigh,
Aig iomairt nan stuadh, fò dhàna.
Taomaidh sealgair deoir o 'ghruaidh;
Bidh bròn a toinneadh mu Bhrài-gheal,
Ainnir àillidh, b' àirde cliabh.
Cha 'n eagal bàs ach ruaig;
Chunnaic Fionnghal mo bhuaidh sa' bhlàr.
Thanais fhaoin nan carragh geur,
Feuch dhomh thu féin gun dàil;
Thig thus' air dealan nan speur,
Is fàiceam mo bheud a' d' làimh:
Cha teich mi o Shuaran, a thaibhs',
Fhaileis eatruim na fàs ghaoith.
Eirich, mhic Cholgair, is buail
Sgiath bhallach nam fuaim ard;
Eadar dà shleagh chithear shuas,
Eireadh laoich nam buadh gun dàil,
Measg comhstri' is blàir na h-Eirinn.
Ge fada 'na thighinn a nall
Fionnghal o Innis nan gaoth,

Buaileam, a Chonaill, am blàr,
Is tuiteam fo lann nan saoi."
  Sgaoil air an leathad am fuaim;
Dh'éirich laoich nam buadh fo airm,
Mar bhristeas cùl dubh-ghorm nan stuadh
San taif fo bhruaillein nan stoirm,
Sheas iad gu mòr air an fhraoch
Mar dharaig 's am faobh mu 'n ceann,
'Nuair chluinnear fo reotha a' ghaoth,
Duille thioram a' taomadh ro' 'n ghleann.
Ghlas faobhar nan nial air Cromla;
Chrith an là air aomadh a' chuain,
An gorm-cheathach a' snàmh air aonach,
Ceileadh Innisfail 's a sluaigh.
  " Eiribh fo m' chaismeachd gu luath,"
Thuirt ceannard nan donn-sgiath,
" Eiribh, shìol Lochlin nan stuadh;
Dh'fhàg Eirinn fo ruaig an sliabh.
Leanaibh ro' Léna nan gleann,
Gabh, a Mhòirlaimh, tigh Chormaic fo d' cheann,
Géilleadh do Shuaran nam buadh,
Mu 'n tuit iad san uaigh fo lann,
'S faoin sanas a' bhàis an Eirinn."
  Dh'éirich iad mar scaoth o 'n chuan,
'Nuair bhuaileas an stuadh an tràigh.
Mar mhìle sruth bha toirm an t-sluaigh,
'N àm tachairt an Cona an àigh,
An garbh-eas, a' briseadh o 'n oidhche,
Fo dearsa soillse na gréine.
Mar thaomas faileus dùbhra dùinte
Air aomadh mùgach foghair thall,
Cho gruamach, dorcha, dlùth, gun chuntas,

Shiubhail Lochlin mòthar, mall,
Mar thorc ciar air chruaich nam beann,
Ghluais 'na airm ard-righ nan lann;
Air taobh a' gaisgich chìte sgiath
Mar thein an oidhch' air leac nan sliabh,
An saoghal dorcha, sàmhach, faoin,
Fear-siubhail critheach coimhead claon
Air tanas baoth san dearsa.
Chithear thall an carn fo scleò,
'S na daraig mhòr a dh'fhàs air.
Chuir osag o bhruaillein a' chuain.
Fo ruaig an ceathach o 'n charn.
Chunn'cas sìol Eirinn nam buadh,
Mar charragh ri stuaidh nan ràmh
'N àm seach'ran do mharaich o 'eòlas,
'S e brònach mu chaochladh nan speur.
"Siubhail, a Mhòrlaimh, gu luath,"
Thuirt righ Lochlin nan stuadh ard;
"Tairg sìth do dhaoine fo ruaig;
Sud shuas iad mu chruaich nan carn,
Tairg sìth a bheiream do righre,
'Nuair chromas an cinn fo lann,
'N déigh an gaisgich a thuiteam san strì,
'S òigh mhìn gu deurach sa' ghleann."
Thàinig Mòrlamh mòr mac Shathair;
Bu mhòr, 's bu mhòthar a cheum,
Gu labhairt ri triath Eirinn bu shàr
Measg coimhthionail ard an treun.
"Gabh sìth o Shuaran, 's thoir cìs,"
Thuirt gaisgeach nach mìn glòr;
"Gabh sìth a bheirear do righre,
'Nuair thuiteas an strì na slòigh.

Fàg Eirinn nan sruth 's nan raon;
Do bhean, is cù caol an fhéidh,
Bràì'gheal uchd-àluinn is caoin,
Luath, a dh'fhàgas a' ghaoth 'na dhéigh,
Tairg sin; oir is lag do làmh,
Gabh smachd; na bi dàn 's bi beò."
"Innis do Shuaran nan sgiath,
Cha do ghéill mi riamh, 's cha ghéill.
Bheiream an cuan dha 'n triath,
No uaigh dha 'shlòigh an Eirinn.
An là sin cha d' thig gu bràth
Bheir dearsa mo ghràidh gu tuath,
'S cha teich, an Lochlin nan carn,
Ard-chabrach na seilg o Luath?!'
"Fhaoin cheannaird a' mhor charbaid,"
Thuirt Mòrlamh, "bheil t'àirm ro' 'n righ,
An righ le luingeas o gharbh-choill,
Thogadh 'n innis mu 'n dhùisg an strì?
'S cho beag Eirinn nan tom uaine
Do cheannard a' chuain fo stoirm."
"Am focail géilleam do Mhòrlamh,
Mo lann do neach beò cha ghéill.
Bidh Eirinn fo chumhachd Chormaic,
Fhad 's a bhitheas deò annam féin.
Chonaill, chinn-fheadhna nam fear,
Chual thu Mòrlamh nam faoin-ghlòr?
Bheil sìth dhuit ri daoine o'n lear,
Fhir bhrisidh nan sgiath mòr?
Thanais Chruthgheal na faoin ghleus,
C' uim a thog thu dhomh féin am bàs?
Tuiteam an tigh caol gun leus
Measg sòlais nan treun-dhàn.

Togaibh, a shìol Eirinn nam buadh,
Gach garbh-shleagh is iuthaidh geur.
Buailibh dàimh Lochlin o thuath,
Mar thanais a nuas o 'n speur."
 Dorcha, beucach, colgach, dùinte
Thaom iad dlùth o dhùbhra a' bhlair,
Mar cheò an gleann is doimhne mùig,
'Nuair thig na stoirm o chùl nan carn
Air sàmhchair chiuin na gréine.
'Na airm ghluais Cuchullin féin,
Mar thanas speur an iomall neoil,
Earradh dearg do dhealan geur,
'S gach gaoth bu treun 'na làimh ro-mhòir.
Bha Carull anns an doire shuas,
Stoc nam buadh a' fuaim 'na làimh,
Thogail anama mòr an t-sluaigh
Le cruaidh bhrosnachadh nan dàn.
 " C'àite," thuirt am beul bu bhinn,
" C'àite shìn thu féin, a Chruthgheal?
'N ad luidhe air an fhonn gun bhrigh,
'S do thigh grinn gun slige chùbhraidh?
'S dubhach bean Chruthgheal fo dheoir
'Na coigreach an talla a' bhròin.
C' i sud mar dearsa air sliabh,
Air aghaidh chiar nan nàmhaid?
C' i, ach Deò-ghréine nan ciabh,
Bean Chruthgheal is àillidh bràghad?
Tha 'falt air a' ghaoith 'na déigh;
'S dearg a sùil, 's is caol a guth.
'S glas Cruthgheal an astar an fhéidh;
An còs na creige tha 'chruth.
Thig e gu m' chluais am fhois;

'S lag a ghuth san oidhche,
Mar sheillein ag iadhadh mu chloich,
Mar chuileig an iomall soillse.
Ach thuit Deò-ghréine mar nial
Am madainn chiar san ard-bheinn.
Tha lann Lochlin 'na caoin-chliabh.
Thuit rùn nan triath, a Chairbre;
Thuit i, Chairbre, do chliu,
Sàr ghallan ùr na h-òige."
Chuala Cairbre fuaim a bhròin,
Shiubhail mar mhòr-thorc a' chuain;
Chunnaic e 'nighean gun deò,
Dh'aom e ro' mhìltean an t-sluaigh.
Thachair ri Lochlin a lann;
O cheann gu ceann las an còmhrag,
Mar cheud gaoth an coille mhòir
An Lochlin nan tòrr 's nan tonn
Mar cheud teine 'n giuthsach chòrr
Air cheud beinn an tìr nan long;
Cho beucach, creuchdach, lìonor, mòr,
Thuit aghaidh an t-slòigh fo 'airm.
Mar chluarain ghearr Cuchullin daoine,
Bha Eirinn ag aomadh fo Shuaran.
Thuit Curthach fo làimh nach caomhnadh,
Is curaidh nach b' fhaoin an Cairbre.
Tha Mòrlann a chaoidh fo phràmh,
Chrith thu fo 'n bhàs, a Chaoilte,
Bha d' fhuil air do bhràighe bàn,
Do chiabh bhuidh air làr 's i sgaoilte.
'San àit anns 'na thuit an sonn,
'S tric a chuir e air lom cuirm,
'S tric o 'n chlàrsaich bhuail e fonn,

'S a mhìolchoin san tom a' gairm,
'Nuair bha òig-fhear nan caol-ghleann
Cur taifeid air crann na seilg.
Dh'imich Suaran, righ nam buadh,
Mar mhòr-shruth fuar nam fàs-bheann,
'Nuair thuiteas a' bhruach le 'luas
'S na cuirn a' gluasad sa' ghleann.
Sheas Cuchullin treun 'na chomhair,
Mar chruaich mhòir mu 'n sgaoil an nial:
Bhi cleasachd na gaoithe mu 'scòrr,
'S a' ghiuthsach chòrr air taobh nan sliabh
'S a chlochmheallan a' breabadh air craig;
Seasaidh craig na 'neart gu h-ard
'Cur fasgadh air tlàth-ghleann Chòna.
Mar sin bha Cuchullin nam buadh
'Cur fasgadh air sluagh na h-Eirinn.
Mar fhuaran caoin a thaomas sruth,
Dhòirt an fhuil mu 'n cuairt do 'n laoch.
Thuit Eirinn, air àros nan cruth,
Mar shneachda fo ghréin san fhraoch.
"Shìol Eirinn," thuirt Cruthmal gun tuar,
"Tha Lochlin san ruaig 'nar déigh.
C' uim shesas mar chuiseig ri stuaidh?
Grad theichibh gu cruaich an fhéidh."
Theich esa' mar fhiadh san fhireach,
A shleagh mar bhioran ri thaobh.
Cha lìonor ghabh astar gioraig
Le Cruthmhal bu dona faobh,
Thuit iad an carraid nan laoch
Mu charraig an fhraoich air Léna.
Air charbad mòr nan clacha-buadh
Chìte shuas ard thriath na h-Eirinn;

Mharbhadh leis gaisgich o thuath,
'S labhair ri Conall na féile.
" A Chonaill, ard-cheann nam fear,
A dh'altrum gu gleus bàis mo làmh,
Ge d' theich sìol Eirinn o 'n lear,
Cumaidh sinne còmhrag ri dàimh.
A Charuill o 'n àm a dh'fhalbh,
Gabh le m' chairde do 'n tom ud shuas,
A Chonaill! seas sa ri m' lainn
Gu cumail o' chall na ruaige."
 Leum Conall air carbad nam buadh;
Chìte shuas sgiath mhòr nan treun,
Mar ghealaich a' dubhadh fo ghruaim,
Piuthar uaibhreach reul nan speur,
'S i 'g imeachd gu donn o 'n ear,
'S droch caochladh air inntinn nam fear.
Bha Sithfada spairn ri cruaich,
'S an Dubh-sròngheal bu luath ceum;
Mar thuinn mu mhòr-thorc a' chuain,
Bha tarruing an t-sluaigh nan déigh.
 Air taobh Chromla nan cruach ard
Sheasadh brònach thall sìol Eirinn,
Mar mhòr-choille loisgte gu crann
Fo ghaoith-oidhche air carn ag éirigh,
O chéile fada tioram donn
Gun duill' air lom a' fuaim.
Cuchullin fo dharaig thall,
Sàmhach, gaisgeach nan rosg mall,
A ghaoth 'na fhalt craobhach shuas,
'Nuair thàinig fear-coimhead a' chuain,
Moran mac Fhithill, am bard.
" An luingeas, an luingeas, a th'ann

O ard-innis nan ciar-bheann!
Fionnghal, ceann nan slògh, an triath,
Fear-bhristeadh nan donn-sgiath;
An cobhar bàn mu thaobh nan long,
Na croinn le siuil mar choill' nan tom
Measg tional trom nan nial."
  Thuirt Cuchullin, "Séid, a ghaoth,
O innis chaomh cheathaich a' chuain;
Gu bàs nam mìlte thig, a shaoi,
Ard-righ Shelmà is mòr luaidh.
Tha do shiuil, mo charaid, dhomh féin,
Màr dearsa na maidne o nèul,
Do luingeas mar sholus nan speur,
Thu féin mar theine bu chòrr.
A dhealras gu mòr san oidhche
A Chonaill, chinn-uidhe nan triath,
'S taitneach ar cairde am bròn.
Tha 'n oidhche tional mu 'n t-sliabh,
C' àite bheil Fionnghal nan long?
Suidheamaid fo 'n dùbhra dhùint
Feithamh gealaich ùir is reul."
  Theirinn air a' choill' a' ghaoth,
Toirm nan eas air cuirn nan sliabh,
Uisg mu Chromleac an fhraoich,
Dearg-reulta plaosgadh ro' 'n nial.
Ro-bhrònach air taobh nan sruth
Shuidh ceannard Eirinn nan triath;
Conall mac Cholgair r' a làimh,
Is Carull o 'n àm a dh'fhalbh:
  "'S dona do làmh, a Chuchullin,"
Thuirt mac Sheuma bu mhòr feum,
"'S dona do làmh, a Chuchullin,

O thuit leat do charaid féin;
Fheairde mhic Amuin an àigh,
Bu mhòr dhuit mo ghràdh sa' bheinn."
"C' uime, Chuchullin, mhic Sheuma,
Thuit fear-bhristeadh nan gorm-sgiath?
'S cuimhne," thuirt Conall nam beum,
"Sàr-mhac Amuin nam mòr-thriath;
Bu mhòr e, 's b' àluinn a shnuagh,
Mar bhogha nan stuadh san speur."
"Thàinig Feard o Alb' a nall;
Sàr cheannard nan cèud ghleann;
An talla Mhùire thog e 'lann;
Fhuair e cairdeas nach bu ghann.
Bha m' astar san t-seilg leis an laoch,
B' àros faraon dhuinn am fraoch.
Deudgheal, bean Chairbre, bha còrr,
Triath mhòir raon Ullin is Ardbheinn,
B' e solus na sgéimh a còir,
B' e cridh' an talla dha 'n ardan;
Bha 'gaol do dearsa na h-òige,
Mac Amuin, a b' uailse gnè.
'A Chairbre,' thuirt làmh bu chaoin,
'Thoir feudail gu leth dhomh féin;
Fàgam do thalla, fhir fhaoin;
Chairbre, thoir dhomh leth sa' bheinn.'
Thuirt Cairbre, 'Thugadh mac Sheuma
Gu leth dhuit an fheudail san fhraoch.
Bhean ghasda, is àillidh ceuma,
Na faiceam thu féin a chaoidh.
'S-e anamsa còmhnuidh na còrach,
Gheug-sholuis na mòr-chuis, bi slàn.'

Dh'fhalbh is roinn an fheudail dhoibh;
Bha 'n tarbh mar shneachd air sliabh.
Thug mi do Chairbre an tarbh.
Dh'éirich ardan mu rùn nan triath.
‘ Mhic Amuin,’ thuirt bean bu tlàth,
‘ Chuir Cuchullin m' anam fo cheò.
Cluinneam, a thriath, air a bhàs,
No bitheam air Lùbar gun deò,
Bidh mo thanas mu phlaosgadh do shùl,
Is m' ardan, a rùin, a' d' dhéigh.
Gearr-sa Cuchullin gu 'chùl,
No fàg mi gun chliu sa' bheinn.'
‘ Lamhgheal,’ thuirt an t òg bu treun,
‘ C' uim' an cuirinn mac Sheuma gu bàs?
'S e caraid mo smaointean e féin;
C' uim' thogainn, a gheug, an lann?'
Tri lài thuit i air deoir,
An ceathramh thog an t-òg a sgiath.
‘ Buaileam mo charaid bu chòrr;
Ach tuiteam an tùs san t-sliabh.
Am b' urrainn domh fhaicin san aonach,
'S mi m' aonar, Cuchullin is 'uaigh.'
Rinn còmhrag air raon na Mùire,
Is sheachainn ar lanna lot;
Bha screadail air clogaid le 'n cùlaobh,
'S air sgiatha bu dhùbh-ghorm cop.
Bha Deudgheal ri gàire aig làimh,
Thubhairt ri Feairde gun dàil;
‘ Is lag na d' ghlacaibh an crann;
'S lag do lann, is lag thu t-òige,
Cha choimeas do t-aois a' chruaidh,

Fàg a' bhuaidh aig sàr mhac Sheuma,'
Mar chraig air thaobh Meallmoir an laoch.
An sùil a' ghaisgich chìte deoir.
Labhair e gu fòil sa' bheinn,
'Chuchullin, tog do sgiath chòrr,
Thoir aire, fhir mhòir, ort fhéin;
Tha m'anam fo eallach am bròn
Mu d' fhuil a dhòrtadh, fhir thréin.'
Ghluais m' osna, mar ghaoith o chòs,
Dh'éirich àrd 's bu gheur a' chruaidh.
Thuit dearsa a' chòmhraig; fo 'n tòrr
Tha Feairde gun deò san uaigh.
'S dona do làmh a Chuchullin,
O thuit an t-òg duineil fo d' lann."
"'S brònach an sgeul, a thriath a' charbaid,"
Thuirt Carull nam marbh-rann;
"Chuir m'anam air ais le farmad
Gu aimsir a dh'fhalbh 's a bh' ann.
'Na laithean a dh'aom o shean,
'S tric a chual air Comal sgeul,
A reub an caraid dha 'n robh 'ghràdh,
Bha buaidh air a chruaidh am feum,
Am còmhrag nan treun sa' bhlàr.
Bha Comal o Alba féin;
Thar ceud beinn bu thraith an triath,
O mhìle sruth dh' òladh 'fhéidh;
Chluinnt' a choin air mìle sliabh;
Bha 'aghaidh cho sèimh ri òighe,
Bu bhàs a làmh mhòr do laoich.
Bha 'rùn do ainnir, 's bu chòrr i,
Nighinn Chomhluich nan corn 's nam faobh.
B' is' an gath-gréine measg mhnài;

Bu duibhe na fitheach a ciabh ;
Bu luath a coin sheilg air tràigh ;
Chluinnt' a bogh' air ghaoith nan sliabh.
Bha h-anam air Comal a' tàmh ;
'S tric thachair an gràdh an sùil,
Sa' mhonadh bha iomairt an làmh,
Bu taitneach an sanas air chùl.
Bu rùn do Ghruamal an òigh ;
Triath Ardbheinn nam mòr nial,
Bha 'aire mu h-astar o shlòigh,
Nàmhaid Chomail nan gorm-sgiath.
Aon là o 'n t seilg, is iad sgìth,
Ceo a cleith na frìth o 'n t-sluagh,
Thachair Comal is ainnir gun chlìth
'N còs Ronain aig sìth nan stuadh,
Aite-còmhnuidh do Chomal o 'n t-seilg,
Dhà féin is do airm nam buadh.
Bha ceud sgiath ard gun mheirg,
Ceud clogad treun do chruaidh.
  'Gabh tunaidh,' 'se thubhairt an t-òg,
'A Ghealmhìn a's àillidh snuagh ;
Ghath-soluis a's ainneamh an còs ;
Chi mi cabrach mòr mu' n chruaich ;
Falbhaidh, ach tilleam gun tàmh.'
'Tha m' eagal mu nàmhaid,' thuirt òigh,
Mu Ghruamal nach éirich an dàn,
Dha 's annsa Ronan 's a chòs.
Ach fuirigheam am measg nan arm
Gu d' thilleadh o thoirm na seilg.'
  Dh'fhalbh e gu Mora an fhéidh.
Chum feuchainn nach d' thréig a ghràdh,
Chuir ise na h-airm oirre féin,

Is luathaich i 'ceum gu tràigh.
Shaoil e gur nàmhaid a bh' ann;
Bhuail a chridh' gu h-ard a chliabh;
Thionndaidh a dhearg-chruth gu bàn,
Mu 'shùile bha dorchadas ciar;
Tharruing e 'm bogha gu chùl;
Leum o 'thaifeid iuthaidh réidh;
Thuit Gealmhìn 'na 'fuil, a rùn.
Thàinig 's b' fhiadhaich a ghnùis 's a cheum,
Ghairm air nighinn Chomluich nan long
Gun fhreagradh o thom no sliabh,
'C' àite bheil thu, rùn nan sonn,
Ainnir ghasda nan trom-chiabh?'
Bha cridhe-sa clisgeadh thall
Mu 'n iuthaidh a dh' fhàg a làmh,
'An tus' a nighinn Chomluich a t' ann?'
'S e tuiteam gun dàil mu 'bràigh.
Fhuair sealgair an dithis a b' ùr
An àros an fhéidh ri stuaidh.
Bu dorch a laithe mu 'rùn,
Bu lìonor a cheum mu 'h-uaigh:
Thàinig luingeas naimhd' o thuath,
Bhuail is chuir fo ruaig an dàimh.
Ag iarraidh a' bhàis ro' 'n t-sluagh,
Co a bhriseadh a chruaidh air tràigh?
Thilg e 'airm dhùbh-ghorm air réidh;
Fhuair iuthaidh a chré gun bhàigh.
Tha chadal, a Ghealmhìn, ri d' thaobh
Mu iomairt na gaoith air chuan.
Chi maruich' an uaigh maraon
'S e 'g éirigh air druim nan stuadh."

# FIONNGHALL.

## DUAN III.

---

"'S TAITNEACH leam focail nam fonn,"
Thuirt Cuchullin, an sonn deas,
"S-taitneach sgeul air àm a dh'fhalbh,
Caoin mar bhalbh-dhrùchd madainn shèimh
Air dosan is tuim nan ruadhag;
'Nuair a dh' éireas a' ghrian gu mall
Air slios sàmhach nan liath-bheann,
Loch gun bhruaillein fada thall
Caoin is gorm air urlar ghleann.
A Charuill, tog a rìs do ghuth,
Dh'éirich le aoibhneas san talla,
'Nuair bha Fionnghal nam ball-sgiath
Lasadh mu ghnìomh a shìnns're."
"Fhionnghail, fhir còmhnuidh sa' chòmhrag,"
Thuirt Caruill, bu bhinne fonn,
"'S lìonor do chleas agus dubh-bhuill;
Fo t-fheirg thuit Lochlin nan long,
'Nuair bha t-aghaidh cho lom ri òigh'.
Chunnaic iad aghaidh na h-òige,

Bha 'n gàire 'n tùs mu 'n laoch.
Bha 'm bàs 'na làimh anns a' chomhstri.
A neart mar thuil Lòra an fhraoich;
Mar mhìle sruth bha ghaisgich chiar,
An carraid nan sgiath, mu 'n t-sonn,
'Nuair ghlac iad righ Lochlin nan sliabh,
Is thugadh e sìos da luing.
Dh' at ardan 'na chridhe borb,
'N robh bàs dorcha dha 'n òig-fhear
'N anam triath bu choirbte colg.
Cha d'fhuair duine buaidh sa' chomhstri
Air Starno ach Fionnghall féin.
Shuidh an triath 'na thalla thall,
An tìr nan Gall is airde coill'.
Ghabh e Snìobhan liath 'na dhàil,
Is labhair e gu mall le foill;
Snìobhan, a thogadh am fonn
Aig leac Lòduinn crom san t-sliabh;
'Nuair chluinneadh an fhuath-chlach an sonn,
Thilleadh còmhrag ruaig nan triath.
A Shnìobhain, a's glaise ciabh,"
Thubhairt Starno nan sgiath donn,
" Siubhail gu Ardbheinn nan sliabh,
Gu Selma, mu 'n iadh an tonn;
Innis do Fhionnghal an righ,
A's gloine measg mìle triath,
Dha bheiream nighean a ghuth bhinn;
Oigh a's àillidh thog mìn-uchd riabh,
Cho geal a ruighe a tha cruinn,
'S an cobhar air druim a' chuain.
Caoin anam géig a' chùil duinn.
Grad thigeadh an righ air stuaidh;

Thigeadh an gaisgeach nach striochd
Gu nighinn a's dìomhaire ceum."
 Thàinig Snìobhan bu ghlas ciabh.
Chaidh Fionnghal air triall le 'shluagh,
Leum anam, a' lasadh, roi' 'n triath,
Gu ainnir nan ciabh o thuath.
 "Ceud fàilte," thuirt Starno bu chiar,
"A righ mhòir nan sliabh, ceud fàilt.
Bhur beath-sa, ghaisgich mu 'n triath,
A shiol innis nan cruach ard.
Tri lai, san talla so féin
Gabhaibh cuirm is gleus fo 'r ceann;
Tri lài measg ciar-thuirc is féidh,
Am faoghaid an réidh 's a' ghleann.
Cluinnidh òigh a's àillidh bhur cliu,
'S i tunaidh air chùl an t-sluaigh."
 Bha bàs nam fear 'na anam borb;
Thug e slig is cuirm nam fleagh.
Bha amharas an righ mu 'cholg;
Chum 'éideadh, is ghlac a shleagh,
Thuit eagal air sinnsire bhàis;
Theich iad thall o rosg an righ.
Dh' éirich guth aoibhneis mu 'n cuairt;
Bha aighear 'ga luaidh air teud,
Sheinn bàird air comhstri nam buadh,
'S air ard-uchd fo luaidh an tréin.
Thog Ullin, fear-focail an righ,
Guth binn o Chòna nam fuaim,
Mhol e nighean Lochlin nam frìth
'S triath Mhòrbheinn a's airde gruaim.
Chuala nighean Lochlin an ceòl;
Dh'fhàg i 'talla dìomhair thall;

Thàinig 'na h-àille dha 'n còir,
Mar ghealach òg o neoil air sàil.
Bha sgèimh mar sholus 'ga h-éideadh;
Bha 'ceuma mar cheòl nan dàn.
Chunnaic i 'n righ 'n òigh bu bheusach;
Dh' éirich osna a cléibh gu mall;
Bha gorm-shùil ag iadhadh os ìosal
Mu thriath Mhòirbheinn nan liath charn."
An treas là le dearsa gu iar
A' boillsgeadh air sliabh nam torc,
Ghluais Starno nam mala ciar,
Is Fionnghal nan sgiath 's nan lot.
Leth soillse chaith iad san t-seilg;
Bha sleagh Shelma night' am fuil.
Thàinig nighean Starno nach mairg,
A gorm-shùil fo dheòir an tuil.
Thàinig òigh' le guth bu tlàth,
Gu laoch, bu shàr, righ Mhòirbheinn.
" Fhionnghail o shinnsear nan triath,
Na cuir earbsa 'n ardàn Starno.
Tha 'ghaisghich ceilte san t-sliabh,
Sa' choille chiar fo àrmaibh;
Seachainn coill' a bhàis, a righ,
A threun-fhir o innis nan ràmh.
Thoir cuimhne air Làmh-gheal nan sonn;
Cum a h-athair o òigh an uchd bhàin,
Righ Mhòirbheinn mu 'n iadh an tonn."
Gun bhruaillein ghluais an t-òig-fhear suas,
A ghaisgich 'nan cruaidh ri thaobh.
Thuit luchd a' bhàis fo 'làimh gu luath,
Ghair Gorm-mheall mu 'n cuairt le 'fraoch.

Fa chomhair an talla'n robh fleagh,
Chruinnich o'n t-seilg an sluagh;
Thàinig borb-Starn' le 'shleagh,
Dhubh-mhala mar nial air stuadh,
'S a shùil mar ruadh-thein oidhche.
" Thig-sa," thuirt Starno na strì,
" Aghaidh shneachda a's mìne glòr.
Cha robh do chòmhradh faoin do 'n righ;
Air a làimh tha fìor-fhuil an t-sluaigh."
Thàinig le 'dearg-shùil fo dheoir,
A ciabh bu chòrr a sgaoileadh ard,
A brollach bàn fo osnaidh mhoir.
Co gheal ri cobhar sruth nan carn.
Bhuail Starno a chruaidh 'na taobh;
Dh'aom i mar chuitheamh air an t-sliabh
'N àm tuiteam o Liath-lic an fhraoich,
'S fuaim a' gluasad o 'n aonach chiar,
'Nuair is sàmhach a' choill' 's an t-ard,
Is mac-talla snàmh sa' ghleann.
Thug Fionnghal sùil air a shluagh,
Is dh'éirich a shluagh fo àirm.
Bha 'n còmhrag mar charraid nan stuadh.
Chaidh Lochlin fo ruaig san stoirm.
Thog e òigh bu ghlaise snuagh,
Ainnir fharast, bu mhìn gnè.
Chuir a luingeas ri iomairt a' chuain;
Fo Ardbheinn tha 'h-uaigh san réidh;
Tha stuadh mu 'tigh caol gun leus.
" Ceud fàilt air t-anam, a gheug,"
Thuirt Cuchullin bu treun làmh.
" Ceud fàilt air bàrd, a's binne beul,
'S air gaisgeach mu 'n d'éirich dàn.

Bu làidir 'na òige 'n rìgh,
Is neartmhor 'na aois a lann.
Tuitidh Lochlin fo 'chruadal a rìs,
Ard cheannard nam frìth 's nan gleann.
Feuch do ghnùis o neoil ag éirigh,
A ghealach, a shoillseadh a shiuil.
Ma tha taibhs' is neartmhor sna speuraibh
'Na shuidh air ceathach gu 'chùl,
Tionndaidh a luingeas o charragh,
Fhir a tha marcachd nan sìan."
So thuirt Cuchullin nam buadh
Aig fuaim sruth uaibhreach nam beann.
Thàinig Calmar a lotadh san ruaig,
Mac Mhathais gun tuar o' n ghleann.
Thàinig e 'na fhuil o 'n bhlàr;
Dh'aom gaisgeach bu shàr air crann.
Bu lag o 'n chòmhrag a làmh,
Bha spionnadh 'na anam san àm.
"Do bheath,' a mhic Mhathais," thuirt Conall,
"Do bheatha dha d' chairdibh, a thriath,
C' uim' a bhris an osna o d' bhrollach,
Fhir anns nach robh eagal riamh."
"Cha robh, a Chonaill, 's cha bhì,
Thriath chòmhraig a's géire cruaidh,
Tha sòlas air m' anam san strì,
'S binn leam fuaim comhstri an t-sluaigh.
Tha mise do shliochd nam beum;
Cha robh eagal nan ceud air mo shinns're.
B' e Cormar an ceud-fhear dhe m' thréibh;
Bha 'aoibhneas an stòirm nan stuadh;
Bha 'dhubh-eathar luathmhor, seang,
Air sgéith gaoithe, 'n astar a' chuain.

Chuir tannas bruaillein san oidhch';
Dh'at muir gun soills', bha carradh fuaim;
Bha ghaoth 'cur nial agus bhoillsg'
Tein-oidhche air aghaidh nan stuadh.
Ghabh eagal is thill e gu tràigh.
Bu nàir leis gun ghabh e fiamh:
Bhuail e gu aigein gun tàmh
Dh'iarruidh fuath-thanas nan nial,
Tri òig-fhir riaghl' eathar air tonn,
Bha 'chlaidheamh, 's e lom, 'na làimh.
'N dubh-cheathach air àros nan long,
Dh'iarr ceannard nan sonn le 'lann:
Le 'lainn a dh'iarr an dùbhra,
'S e dlùthadh ri 'n tannas gu cheann.
Dh'fhàg sàmhla a' ghaoth 's an speur;
Dh'éirich reulta 's gealach chaoin.
" Cho dàna ri m' shinns're mi féin;
Tha Calmar a réir nan sonn.
Teichidh cunnart a chaoidh o 'lann;
'S ann dhoibhs tha dàn a bhi's buaidh.
Sibhse, shìl Eirinn na féile,
Fàgaibh Léna, 's fuileach fraoch,
Tionail na mhaireas ri chéile
Gu righ nam beum, ard-thriath nan laoch.
Chualas triall Lochlin fo àirm;
Gabhams an còmhrag a'm' làimh;
Bidh m' fhocal cho ard ri stòirm;
Bidh am barail gur mìle th' ann.
Mhic Sheuma, cuir cuimhn' orm féin;
Cuir cuimhn' air Calmar gun deò;
'Nuair bhuadhaicheas Fionnghal sa' bheinn,
Cum mo chuimhne le cloich o cheò;

Cluinnidh gach linn am dhéigh
Air Calmar, e féin, 's a chliù.
Bidh a mhathair an astar an fhéidh,
Fo aoibhneas a' coimhead air 'ùir."
"Mhic Mhathais," do fhreagair an triath,
"Cho do thréig mi thu riamh, 's cha tréig;
Tha m' aoibhneas an cunnart nan sgiath;
Cha deachaidh fo ruaig 's cha teid.
A Chonaill, 's a Charuill 'araon
O 'n aimsir a dh'aom o shean,
Thugaibhs' ar cairde ro' 'n fhraoch,
Gaisgich Eirinn nan colg sean,
'Nuair a dh'ìsleas farum a' chòmhraig,
Gheibh sibh sa' chòmhnard gun deò,
Dà churaidh chaidh sìos air chòmhluath
Measg mhìlte an comhstri nan slògh.
Mhic Fhithil nan ceum ard,
Gabh Léna gu gàir a' chuain;
Thigeadh righ Mhòirbheinn gun tàmh,
Thigeadh an triath nall gu luath,
Mar a' ghrian an deireadh nan stòirm,
Le solus as-ùr dha 'n t-sluagh."
Ghlas madainn air Cromla an fhraoich;
Ghluais sìol nan long o thonn gu torr.
Sheas Calmar an aghaidh nan laoch;
An ardan faoin bha 'anam mòr,
Bu ghlas 'na thuar bha triath nam beum;
Dh'aom air sleagh 'athar 's e fann,
Sleagh 'athar o Lara nan treun,
Thug e féin gu réidh nan lann,
'Nuair bha anam a mhàthar fo cheò,
Anam Alcletha 'na h-aonar,

'S i 'g aomadh fo bhròn na h-oidhche.
Ghlac an t-sleagh, ach thuit e thall,
Mar chraoibh a' striochdadh air sliabh.
Sheas Cuchullin 'na aonar sa' bhlàr,
Mar chraig an gaineamh sheas an triath,
Craig air an taomadh an cuan
Neart nan stuadh gu fuar ri taobh;
Bhi cobhar bàn mu 'muineal shuas,
Na cuirn a' fuaim air cruaich an fhraoich.
O 'n cheathach ghlas air toirm nan stuadh,
Chunn'cas luingeas nan seòl bàn,
Luingeas Fhionnghail nan sàr-thriath,
Ard mar choille-chiar an croinn
Géilleadh ma-seach air druim a' chuain,
Chunnaic Suaran o leac nan os,
Is thill e o ruaig na h-Eirinn.
Mar thaomas an cuan o thràigh
Mu cheud innis gàireach nan torc;
Cho beucach, dubhlaidh, leathan, mòr
Ghluais Lochlin fa chòir an righ.
Crom is deurach, brònach, mall,
A shleagh san fhraoch ri thaobh 's 'na dhéigh,
Luidh Cuchullin thall sa' choill',
Mar theine soillse roimh a bhàs.
Mu chairdibh bha mulad an laoich
An codal caoin air sliabh nam blàr,
B' eagal dha aghaidh an righ,
Chuir fàilt air o 'n strì cho tric.
" Is lìonmhor mo laoich air làr,
Tréith Eirinn, a b' àillidh snuagh,
Iadsa bha sùrdail san talla,
'Nuair a dh'éirich farum nan corn;

Cha 'n fhaic mi chaoidh an ceuma
Am fraoch air eaduinn nan sìan:
Cha chluinn mi an guth san t-seilg
Aig sruth an deirg san aonach;
Clos, sàmhach, is ìosal nan codal
Nan luidhe gun leus tha mo chairde.
A thannais fhaoin nam marbh-laoch,
Tachraibh san fhraoch orm féin,
'Nuair lùbas craobh Thùra fo ghaoith,
'S fuaim bhaoth air aghaidh na beinne.
Luidheam fada thall os ìosall
Gun fhios do dh'fhear-focail no dàin;
Cha 'n éirich dhomh clach no uaigh
Aig iomall nan stuadh, no 'n gleann.
Bi brònach, 's mi measg nam marbh,
A Bhra'-gheal a's àillidh ciabh,
Bi brònach, 's mo chliu air fàlbh!"
Mar sin a labhair an triath,
'Nuir chuir e an sliabh air chùl.
An righ 'na luing bha làidir còrr,
Shìn a mach gu mòr a shleagh:
Bha chruaidh mar lasair air scòrr;
Dearbh-theachdair a' bhàis sa' mhagh,
'Nuair luidheas air Meallmor an fhraoich
An caol-dhealan o 'n fhaoin-thaibhs',
Am fear-siubhail fo eagal leis féin,
'S a' ghealach a' dubhadh san speur.
"Dh'aom an còmhrag," thuirt an righ,
"Chi 'm obair na strì san réidh,
Fuil chraobhach mo chairde san fhrìth.
Is bronach do fhraoch 'a Léna;
'S brònach daraig air bheinn Chromla.

'Nan neart thuit sealg-fhir bu tréine;
'S mac Sheuma nam beum air chòmhlath.
Fhillein 's a Roinne, mo dhà mhac,
Togaibhs' an stoc aig Fionnghal;
Dìribh air aghaidh nan cnoc,
Is gairmibh gu loch na Iorghuil,
Gairmibh nàmhaid o uaigh Làmhdhearg,
An triath a ghabh tàmh o shean.
Biodh bhur guth mar ghuth bhur n-athar,
'Nuair a dh'éireas dha gabhail o chòmhrag.
Feitheam an so an laoch treun;
Feitheam mu Léna air Suaran.
Thigeadh an gaisgeach leis féin,
No maille r'a cheud fo 'n àirmibh.
Thigeadh na nàimhde gu léir;
Inn'sibh gur treun 's gur garbh sinn."
Chaidh Roinne ruadh ga luas mar dhealan;
Bha Fillean mar fhoghar fo ghruaim.
Chualas thar Léna nan gleannan
Stoc Fhionnghail le sinns're a' chuain.
Mar thràigh fhuaimear a' chuain mhòir,
A' tilleadh o thòrr tìr an t-sneachd,
Cho làidir, cho dorcha, cho còrr
Theiring sliochd nan long o'n lic.
Bha 'n righ rompa mòr is treun
Am beud àrdain sgéithe 's àirm.
Las fearg air dubh-aghaidh nach tioma.
Bha 'shùil mar theine sléibh an stòirm.
Chunnaic Fionn mhac Stairn' bu chòrr,
'S bha 'chuimhn' air òigh an t-sneachd;
'Nuair thuit i, bha Suaran fo dheoir;
Mu 'n òg-mhnaoi a b' àillidh leac.

Chaidh Ullin nam fonn dh'a chòir
G' a chuireadh gu cùirm air tràigh.
Bu taitneach do righ nam beann-mòr
Cuimhn' air ainnir a cheud-ghràidh.
  Thàinig Ullin a b' aosda ceum,
'S labhair e féin ri mac Stairn.
" Thus' o thìr fada, fhir thréin,
'S coimeas 'na d' éideadh 's 'na 'd àirm
Ri craig am meadhon nan stuadh,
Thigsa gu cuirm nan triath,
Caith là na sàmhchair fo fhleagh;
Am màireach bi briseadh nan sgiath,
'S a' chòmhrag mu 'n iadh an t-sleagh."
  " N diugh féin," thuirt mac Stairn', " an diugh féin
Briseam sa' bheinn an t-sleagh.
'Màireach bidh do righsa gun ghleus,
Agus Suaran 's a thréin aig fleagh."
" Am màireach biodh fleagh aig an triath,"
Thuirt righ Mhòirbheinn fo fhiamh-ghàire,
" 'N diugh cuiream an còmhrag air sliabh,
'S briseadh-mid an sgiath bu shàr.
Osein, seas suas ri mo làimh,
Ghaill, togsa do lann, fhir mhòir;
Fhearghuis, tarruing taifeid nach mall;
Tilgs' Fhillein, do chrann bu chòrr.
Togaibhs' 'ur sgiàthan gu h-ard,
Mar ghealach fo sgàil' san speur:
Biodh 'ur sleaghan mar theachdair a' bhàis;
Leanuibh, leanuibh mo chliu 's mi féin;
Bi'bh coimeas do cheud sa' bhlàr."

Mar cheud gaoth an daraig Mhòirbheinn,
Mar cheud sruth o thòrr nan aonach,
Mar neoil a' curradh gu dubhlaidh,
Mar chuan mòr air tràigh a' taomadh,
Cho leathan, beucach, dorcha, borb
Thachair laoich fo cholg air Léna.
Bha gairm an t-sluaigh air cruaich nam beann,
Mar thorrunn an oidhch' nan sìan,
'Nuair a bhriseas nial Chona nan gleann,
'S mìle taibhs' a' sgreadadh gu dìan
Air gaoith fhaoin fhiar nan carn.
Ghluais an righ 'na 'neart gu luath,
Mar thannas Thréinmhoir, fuath gun bhàigh,
'Nuair thig e 'n crom-osag nan stuadh
Gu Mòrbheinn, tìr sinns're a ghràidh.
Bidh an daraig a' fuaim sa' bheinn,
Tuitidh carraig na sléibh fa chòir;
Ro' 'n dealan chithear e féin;
O charn gu carn bidh cheuma mòr.
B'fhuileach leam m' athair san fhrìth,
'Nuair thog e le dìl a lann;
Bha cuimhn' air òig' aig an righ,
'Nuair chathadh leis strì nan gleann.
Shiubhail Roinne mar theine nan speur;
Bu dorcha gu léir bha Gall;
Chaidh Feargus mar ghaoith sa' bheinn;
Ghluais Fillean mar cheathach ri tom;
Bha Oisian mar charragh sa' chòmhrag;
Bha m' anam a' mòrchuis mu 'n righ,
Bu lìonmhor na bàis, 's bu dubhlaidh
Fo dhealan mo mhòr-lainn san strì.

Cha robh 'n sin mo chiabh cho glas;
Cha do chrith mo làmh le aois?
Bha léirsinn mo shùil gun dol as,
Is shiùladh mo chas dhomh a chaoidh.
  Co dh'inn'seadh air bàs nan slògh?
Co air gnìomhaibh nam mòr-thriath,
Nuair lasadh gu feirg an righ còrr
Caitheadh Lochlin air tòrr nan sliabh?
Dh'éirich toirm air thoirm o 'n t-sluagh,
Gu 'n thuit air an stuaidh an oidhch'.
Fann, a crith, gun tuar, mar fhéidh,
Thionail Lochlin air Léna 'n fhraoich.
Shuidh sinne mu chlàrsaichean grinn
Aig Lùbar nan sèimh-uisg caoin.
'S e 'n righ bu teinn air an tom
'S e clàistinn binn-sgeul nam bàrd;
Bha sinns're nam mòr-ghnìomh nan fhonn,
Gach gaisgeach a b' aosda dàn.
Air sgéith bha aomadh an righ;
Bha osag na frìth 'na chiabh,
A smaointean air làithibh na strì,
An àm bu neo-chlith ua tréith.
Ri thaobh 'na sheasadh ri crann
Bha Oscar nan lann bu chòrr,
A shùil air righ Mhòirbheinn nan gleann,
Is 'anam mu ghnìomhaibh mòr.
  "Mhic mo mhic," thuirt an righ,
"Oscair na strì 'na t-òige,
Chunnam do chlaidheamh nach mìn;
Bha m' uaill mu m' shinnsear mòr.
Leansa cliu na dh'aom a chaoidh;
Mar d' aithreacha biesa féin,

Mar Threunmor, ceud cheannard nan saoi,
Mar Thràthal, sàr athair nan treun.
'Nan òige bhuail iad am blàr;
An duana nam bard tha 'n cliu.
Bi-sa mar shruth ris na sàir;
Ri laigse nan lann cho ciuin
Ri aiteal gaoith air raon an fhéir.
Mar sin bha Treunmor nan sgiath,
Is Trathal, ceannard nan triath;
Mar sin bha mo ghnìomh san t-sliabh.
Bha 'm feumach riamh ri mo làimh,
'S dh'fhas an lag dàna fo m' chruaidh.
Na iarrsa carraid nan sgiath;
'S na diùlt i air sliabh nan cruach.

* * * *
* * * *
* * * *
* * * *

Fhillein is Oscair nan ciabh donn,
Laoich nach trom air aghaidh frìth,
'Na m' fhianuis gabhaibhs' an tom;
Faicibh Lochlin nan long o 'n strì.
Cluinneams' an gluasad thall,
Mar thoirm a thig fada o stuaidh,
No coille nan cruach. Na bibh mall,
Mus gabh iad luingeas gu tuath,
A fàgail le luas mo lann.
'S iomadh triath is gaisgeach beumach
Shìol Eirinn gun leus tha marbh;
Tha sinns're a' chòmhraig gun éirigh,
Mhic Chromla nan torrunn garbh."

Ghluais laoich, bu dorcha tuar,
Mar neul fuar-charbaid nan taibhs',
'Nuair thig sliochd na gaoithe gu luath
A chur gruaim air sluagh mu n' bhàs,
'N sin dh'éirich mac Mhorni gu mall,
Gall mar charraig thall san oidhche,
Fhocal mar shruth mòr nan carn,
A chruaidh-shleagh g'a ceann a'soillse.
"A mhic a' chòmhraig," thuirt an triath,
"Righ Mhòrbheinn nan sgiath 's nan corn,
Biodh bàird a' cur fonn air sliabh,
Air chàirdibh Eirinn nam fiar-cholg,
A righ, cuir gu truaill do lann,
Thoir dha 'n t-sluagh an còir, a thriath;
Tha sinne crìonadh, 's ar cliu gann;
'S tu féin a' briseadh gach sgéithe.
'Nuair dh'éireas madainn air cruaich,
Seall fada shuas air ar gnìomh;
Fairicheadh Lochlin an iomall a' chuain,
Gu 'm bheil claidheamh san ruaig gun ghìomh.
'N sin a labhras am bàrd orm féin.
B' e so an cleachda bha riamh
Aig sinns're nan sgiath sa' mhagh;
B' e so do chleachda féin, a thriath,
An còmhstri mu 'n iadh an t-sleagh."
"A mhic Mhorni," thuirt an righ,
"Tha m' àrdan gu léir na 'd chliu;
Riaghail còmhrag an iomairt na strì;
Bidh sleagh nach 'eil mìn ri d' chùl.
Togaibh, togaibh, a shiol nam fonn;
Is dùnaibh gu trom mo rosg;
Luidheam sìos ri fuaim nan tonn

Fo osaig chrom na h-oidhche nochd.
Ma tha thus' Aghaidh 'n t-sneachda,
Anns an leac am measg do shluaigh;
Ma shuidheas tu, a réir mo bheachda,
Air gaoith mu chranna nan stuadh.
Thigsa gu m' aisling, a Làmhgheal;
Bi snàmh air 'm anam, 's mi m' shuain."
'S iomadh guth is clàrsach ghrinn,
Bha 'g éirigh suas air strì nam fonn,
Na dàin air ard-ghnìomh an righ,
'S air sinns're cheannaird nan sonn.
Air uair chluinnte sa' chaoin-fhuaim
Ainm Oisein 's a luas sa' mhagh:
    'S tric a bhuail 's a thug mi buaidh
An còmhrag nan ruaig le sléigh.
Gu dall, gu deurach, 's gu faoin,
Tha mo shiubhal le daoine gun chlì.
Mhòr Fhionnghail, cha 'n fhaic mi thu chaoidh,
Thu féin no do shuinn, a righ;
Tha 'n ruadhag a' spioladh air t-uaigh,
Righ Mhòrbheinn, a 's uaine tom,
Biodh t-anam fo aoibhneas ri luaidh,
A cheannaird nam buaidh 's nan sonn
Aig Còna nan cruach ard.

# FIONNGHAL.

## DUAN IV.

---

Co thigeadh le fonn do'n bheinn,
Mar bhogha Léna nam braon mall?
'S i òigh a ghuth-ghràidh a th'ann,
Nighean Thoscair a's gile làmh.
Is tric a chual' thu fonn uam féin;
'S tric a thug thu deoir na h-àille.
An tig thu gu còmhrag nan treun,
Gu gniomh Oscair a ghorm-mhàille?
C' uin shiùbhlas an duibre o Chòna
Nan sruth mòr a's àirde fuaim?
Chaidh mo làì seachad 'sa chòmhrag;
Tha m' aois fo dhòruinn 's fo ghruaim.
A nighean nan làmh mar an sneachd
Cha robh mi cho brònach 's cho dall,
Cha robh mi cho dorcha gun bheachd,
'Nuair thug Eimhir-àluinn a gràdh,
Eimhir-àluinn nan ciabh donn,
Nighean Bhrano a bhroillich bhàin.

'Na 'déigh a bha mìle sonn;
Do mhìle sonn dhiult is' a làmh:
Chuireadh laoich nan lann air chùl;
B' àille 'na sùilse bha Oisian.
Chaidh mise dh'iarruidh na h-òigh
Gu Légo mòr, a's dorcha stuadh.
Dà-ghaisgeach-dheug a bha 'mo chòir,
Sìol Mhòirbheinn nan sruth 's nan cruach.
Thàinig gu Brano na dàimh,
Brano na màil' an robh fuaim.
"Co as," thuirt ceannard an àigh,
"Na h-òig-fhir fo airm 's fo chruaidh?
Cha 'n fhuras géill' a thoirt o òigh,
Dhiùlt triath Eirinn nan gorm-shùl.
Ceud fàilt air ceannard nan slòigh,
Mac Fhionnghail, a's mòr cliù.
Is sona 'n òigh a ghéilleas dhuit féin,
A ghaisgich thréin nan gnìomh corr;
Ge bu leamsa dà-nighean-dheug,
Bu leatsa do rogha, a sheoid."
Dh'fhosgail e talla na h-òigh,
Eimhir-àluinn nan ciabh donn.
Dh'éirich aoibhneas an anam an t-slòigh
Chuir fàilt air nighinn Bhrano nan long.
Gu h-ard air fireach an fhéidh
Bha Cormac, e féin 's a shluagh,
Ochd gaisgich bha 'n triath sa' bheinn;
Bha dearsa na gréin air an cruaidh.
'N sin Colla is Dura nan lot,
Taog agus Freasdal, bu shàr,
Daora nan gnìomh nach b' olc,
Is Daola, fear cumhainn a bhlàir,

Bha lann 'na theine 'na làimh féin;
Bu ghlan a dhreach sa' bheinn fo chruaidh.
Bha ochdnar aig Oisian fir threun,
Thàinig thairis gun bheud air chuan.
Bha Ullin, mac a chòmhraig, ann,
Is Mulla nan lann 's nan gnìomh;
Scallag uasal, bu shuairce làmh,
Oglan feargach, Cairdeal gun ghiomh;
Bha Dubh mac Roinne mala bhàis
'Na sheasamh san ard ri m' thaobh.
C'ar son air dheireadh, Ogair shàir,
Fhir chliùair air Ardbheinn an fhraoich?
Thachair Ogar air garbh Dhaol',
Taobh ri taobh air réidh nan sonn.
Bha còmhrag nan triath mar ghaoith
Air chuan baoth a's cobharach tonn.
Chuimhnich Ogar air a lann,
Ball-airm bu dheise dha 'làimh;
Naoi uairibh reub e nàmhaid thall,
Thionndaidh stoirm-chruadail a bhlàir.
Tri chuairt do bhris mi a sgiath;
Tri chuairt bhris an triath a shleagh.
Thuit a cheann àill' air an t-sliabh;
Chaidh càirdean an tréith fo ruaig.
C' air bith am fear a dh'inn'seadh, òigh,
'S mi 'n comhstri' nan slògh an soills'
Gu 'm bithinn dall dubhach am bròn
'Cur thairis an ceò na h-oidhch',
Bu chòir dha bhi 'm màile treun
Gun choimeas an beum nan lann.
Air fraoch Léna, 's duirche gruaim,
Dh'ìslich toirm nam fonn gu làr,

Gaoth a' caochladh làidir shuas,
Duille fuaim fo ruadh chraoibh thall.
Bha m' bheachd air Eimhir a b' àille,
'Nuair thàinig i an solus bu chorr,
A gorm-shùil fo dheoir bu tlàth,
Sheas i air faobhar a neoil,
A guth-beoil gu faoin is mall,
"Eirich, Oisein, éirich gu luath,
Saor mac mo luaidh o chruaidh nan lann;
Saor Oscar, òg-cheannard an t-sluaigh
'S e 'còmhrag ri Tuathaich 'sa ghleann
Air taobh Lùbar nan sruth gann.
Thuit i gu h-ealamh fo 'nial.
Thog mi sgiath is màile chruaidh;
Bha sleagh na m' làimh air an t-sliabh,
O m' luraich chiar do dh'éirich fuaim,
Bha fonn mo dhàin air treith a dh'fhalbh,
'G a mhùchadh, mar b' àbhais, na m' bheul.
Chuala Lochlin an toirm thall:
Theich; is lean mo mhac bu treun.
Ghlaodh mi mar shruth mòthar mall,
"Oscair, thig a nall thar Léna;
Na lean-sa ni 's fhaide 'n ruaig,
Ge d' tha mo làmh 's mo chruaidh a' d' dhéigh."
Thàinig, 's bu thaitneach na m' chluais
Fuaim Oscair 'na chruaidh shàir.
C'ar son a chaisgeadh, m' athair, mo làmh
Gu 'n aomadh am bàs iad gu léir?
Dorcha, baoth, aig sruth nan carn
Chas iad ri m' lann 's ri Fillean;
Bha m' aire air fuathas na h-oidhch'.
Dh'fhàg soillse cuid dhiubh san fhrìth,"

Mar ghaoith oidhch' air aghaidh chuain
Taomadh luath air gaineamh Mhòra,
Cho dorch' thig Suaran 's a shluagh
Thar Léna nan cruach gun chòmhradh.
Tha tannais fhuair a' screadail thall,
Chunnas tein a bhàis air Lòra.
Duisgeam o 'chodal an treun-fhear
Fiamh-ghàireach am beum nan toirm.
Tha esa mar ghrian anns na speuraibh,
Dha 'n géill mòr ghailleann nan stoirm.
Mhosgail o aisling an triath,
Agus dh'aom e air sgéith Thréinmhoir,
Sgéith mhòir leathain nan dreach ciar,
Thog athair ann sliabh nam feadhna.
Thàinig 'na chodal dò'n ghaisgeach
Aghaidh-'n t-sneachda 'na cruth faoin;
Thàinig i o astar a chuain;
Bu ghlas a tuar a réir a bheachd,
Mall a' gluasad 'na h-aonar o'n stuaidh,
Dubh-dheoir a' ruith luath o'n lic.
Leth-fhaict' thog i 'làmh o h-earradh,
O h-earradh do neoil na fàsaich;
Thog 'làmh thar ceannard nam feara.
Thiondaidh i 'sealladh, s i sàmhach.
"C' ar son fo dheoir, a nighean Stairnio?"
Thuirt Fionnghal le spàirn a chléibh,
"C' ar son gu'n tuar a rùin nan garbh-threun,
A's àille siubhal an neoil nan speur?"
Dh'imich i air gaoith o Léna;
Dh'fhàg i 'n treun an iomall oidhch':
Bha 'bròn mu 'sinns're an Eirinn
Gu tuiteam sa' bheinn ri soills'.

Ghrad-bhris an laoch o 'shuain;
'Na bheachd bha ainnir nan cruth faoin.
Thàinig ceuma Oscair gu luath,
A sgiath chruaidh 's i liath ri thaobh.
Bha dearsa 'g éirigh o 'n ear
'Cur glaise air lear a chuain.
" Cia maitheas th' aig nàmhaid fo fhiamh?"
Thuirt ceannard nan triath ag éirigh;
" Na theich iad gu cuan o 'n t-sliabh,
No 'n d'fhan iad fo 'n sgiathaibh air Léna?"
" C' uim an iarradh àn righ mu 'n t-sluagh?
Cluinneam an guth air fuar-ghaoith.'
" Imich thar Léna gu luath,
Shàr Oscair, is gluais na laoich."
Aig crom-chloich Lùbair sheas an righ;
Tri chuairt thog e suas a ghuth.
Chlisg féidh air Chromla nam frìth,
Chrith carraig, is cruach, is sruth.
Mar thoirm ceud sruth mòr o 'n aonach
A leumas fo chobhar 's a bheucas,
Mar thionaileas gu stoirm 's a thaomas
Neoil chaochlach air ghorm nan speur,
Thachair gaisgich nam fàs-bheann
Fo ghuth is fo lann an righ.
Bu thaitneach do shluagh a thìr féin
Guth righ Mhòrbheinn, bu threun làmh;
'S tric lean iad gu làrach nam beum,
'S a thill iad le faoibh o'n bhlàr.
" Gluaisibh gu còmhrag," thuirt an triath,
" Chlann Shelma a 's àirde fuaim;
Gluaisibh gu bàs mhìlt' air sliabh;
Chi mac Cumhail an strì o'n chruaich;

Bidh mo lann r'ar cùl 'sa bheinn
Ag cumail o bheud mo shluaigh.
Na faiceam a chaoidh ar feum,
'S mac Mhorni 'na eididh cruaidh,
Sàr cheannard nan treun-fhear sa' bhlàr,
Mu 'm bi na fir-dàn a' luaidh.
Chaol-thannais nan triath nach beò,
Tha marcachd air ceò sa' ghaoith,
Glacaibh na thuiteas gun deò,
Is togaibh gu Cromla na laoich;
Fhuar osag Léna, iomraich thall
Thar aigein na tréin gu 'n tìr;
Thigeadh iad air m' aislinge mall
Chur aoibhnis air m' anam an sìth.
  Fhillein, is Oscair nan ciabh donn,
Oig Roinne, nach lom cruaidh,
Gluaisibh le cruadal fo 'n t-sonn,
Mac Mhorni a's mòr san ruaig;
Biodh 'ur lanna mar a lann san strì;
Faicibh a ghnìomh nach clìth sa' bhlàr;
O bheud cùmt' ùr càirde san fhrìth,
'Cur cuimhn air gach ti a dh'fhalbh.
Chithear air uair mo laoich shàr,
'N déigh tuiteam an Eirinn sa' chòmhrag;
Chithear tannais gun tuar sa' charn
Air neoil agus fuar-ghaoith Chòna."
  Mar nial ri stoirm a's duirche gruaim,
Is iomall a' lasadh le dealan,
Gu iar le gath maduinn fo ruaig,
Mar sin ghabh righ Shelma am bealach.
Mar fhuathas bha solus nan arm,
Dà shleagh ro gharbh 'na làimh.

Air gaoith bha sgaoileadh a chiabh glas,
'S a shealladh o thaobh air a chòmhrag.
Lean tri bàird am mòr thriath
Thoirt 'fhocail thar sliabh gu sluagh.
Air Cromla shuidh an righ gu h-ard,
Is ghluais sinne mar ghluais a lann.
Dh'éirich aoibhneas air Oscar an àigh,
A ghruaidh dearg 's a shùil fo dheoir,
Mar ghath teine a lann 'na làimh,
'S labhair ri Oisian le foil.
" Cheannaird còmhraig nan cruaidh-bheum,
Athair theoma cluinnsa mo ghuth;
Gluais gu righ Mhòirbheinn an treun;
Thoir dhomh féin mo chòir dheth d' chliù.
Ma thuiteas mi 'n so sa bhlàr,
Cuimhnichsa uchd bàn mar shneachd,
Gath gréine 'na h-aonar, mo ghràdh,
Làmh-gheal nighean Thoscair nam feachd.
Tha 'gruaidh dhearg air carraig thall
Ag aomadh gu mall thar sruth,
A ciabh bhog a taomadh m' a ceann,
'S i togail mu Oscar a guth.
Innis gu bheil mi sa' chruaich,
Mo thannas gun tuar sa' ghaoith,
Gu 'n tachair san nial tha luath
Mo luaidh, nighean Thoscair nan saoi."
" Cuir, Oscair, cuir mise san uaigh;
Cha ghéill mi an cruas do threun,
'S mi 'n toiseach na strì fo chruaidh;
Gabh eòlas nam buadh uam fein.
Cuimhnich, Oscair, cuir mo lann,
M' iubhar càm is cròc an fhéidh

Air taobh cloich ghlais a tha ri ceann
Caol, thall, a chùirn gun leus.
Oscair, cha 'n 'eil rùn dhomh fein,
Gu 'fàgail a mhic, fo do làimh;
O thuit Eimhir-àluinn nan treun,
Nighean Bhrano nan geur lann."
Sin mar bha 'r focail san t-sliabh,
'Nuair thog Gall nan sgiath gu h-ard
A ghuth mòr mar ghàir a chuain
Air gaoith nan cruach a' fàs.
Thog an triath lann 'athar gu mall,
Is ghluais sinn gu bàs nan lot,
Mar thonn gucagach air sàil,
Bàn, atmhor, gàireach, beucach shuas,
Mar charradh dubh is stuaidh gu 'bàrr,
Thachair naimhde 's bhuail an sluagh.
Bha fear air fear, is cruaidh air cruaidh,
An sgiatha fuaim is daoin air làr.
Mar cheud ord le spàirn is luath
Air dearg mhac teallaich 'na chaoir ard,
Mar sin dh'éirich airm an t-sluaigh,
'S mar sin bha fuaim nan lann.
Ghluais Gall mar osaig an Ardbheinn,
'S b' e sgriosadh nan treun a lann.
Bha Suaran mar choimeas do gharbh-thein
Am fraoch Ghorm-mheall 's i lasadh g' a ceann.
C'uim an cuirinnsa sìos san dàn
Gach bàs a bha ann fo shléigh?
Dh'éirich mo chlaidheamh san àm
'Na dhealan am laimh sa' mhagh.
Oscair, b'uabhasach thu féin,
Mo shàr mhac bu tréin 's a b'fhearr;

Bha sòlas 'nam anam sa' bheinn
Ri faicinn do bheum sa' bhlàr.
Air lic Léna dh'aom an sluagh;
Lean sinn' an ruaig agus mharbh.
Mar chloich a' leum o chruaich gu cruaich,
Mar thuaigh an coille 's a fuaim ard,
Mar shiùbhlas torrunn o bheinn gu beinn,
Briste, beucach, brònach shuas,
Bha buill air bhuille, 's beum air bheum
O Oscar bu treun 'so mo chruaidh.
Dh'iadh Suaran mu thriath nan lann,
Mac Mhorni air ceann an t-sluaigh;
Mar mhuir Innis-thorc gu neo-ghann,
'N àm lìonadh le neart a chuain.
'Leth-'éirich an righ san àird;
Leth ghabh e 'na làimh an t-sleagh.
" Gluais, Ullin, grad-ghluais, a bhàird;
Thoir m' fhocal gun tàmh thar a mhagh.
Thoir cuimhn a còmhraig do Ghall,
Cuimhn aithreacha chrom an ceann,
Tog suas an chomhstri le fonn,
Le fonn a dhuisgear am blàr."
Ghluais Ullin mòr, a b'aosda ceum
Is labhair ri gaisgeach gun mheang,
" A thriath each-ruith nan ard-leum,
A righ nan sleagh a's beumach lann,
Làmh threun 's gach càs, cridh' ard, nach géill,
A thriath mhòir, a's géire cruaidh,
Gearr sìos na dàimh, 's na fàg dhoibh féin
Siuil bhàn a dh'éireas air cuan.
Mar thorrunn biodh do làmh, a laoich,
Do dhearg-shùil mar chaoir a' d' cheann,

Mar charragh cruaidh do chridh a' d' thaobh,
Mar dhealan san oidhche do lann,
Tog do sgiath mar reul a bhàis,
A thriath each-ruith nam mòr-shrann."
Dh'éirich cridh' an laoich gu h-ard.
Thàinig Suaran nall le còmhrag,
Bhris e 'n sgiath bhallach aig Gall;
Chaidh Selmà thair an tom fo 'n ruaig.
Ghrad-ghluais righ Mhòirbheinn fo airm;
Thog e 'ghuth garbh tri chuairt;
Fhreagair Cromla o àros nan stoirm;
Sheas sinns're nam fàs-bheann shuas;
Dh'aom iad gach aghaidh gu làr
Fo nàir' am fianuis an righ.
Mar nial tigh-comhnuidh nan sìan,
Thig sios air là gréin o charn,
Raoin an dùil uisge gu dìan,
'S an crìon-allt ag ialadh ro' ghleann,
Tha sàmhchair mu 'shiubhal gu h-ard
Teann air tha gàire nan stoirm.
Chunnaic Suaran righ Mhòirbheinn thall,
Is thionndaidh a làmh o 'n ruaig;
Dorcha dh'aom e air a shleagh,
A dhearg-shùil air a mhagh a gluasad.
Sàmhach is mòr a bha 'n triath
Mar dharaig 's i liath air Lùbair,
A chaill a dlù-gheug o shean
Le dealan glan nan speur,
Tha h-aomadh thar sruth o shliabh,
A caoineach mar chiabh a' fuaim.
Mar sin a sheas righ nan donn-sgiath,
Gu 'n ghluaiseadh leis suas gu mall

Thar Léna a b'fhuileach sliabh.
Thaom a mhìlte mu 'n triath gun dàil,
Thionail duirche thall san réidh.
Bha Fionnghal mar theine nan speur
A' soillse measg tréin a shlòigh,
'Gharbh ghaisgich bu chorr 'na dhéigh.
Le cumhachd dh'éirich a ghuth mòr;
" Togaibh mo bhrataiche suas;
Sgaoilibh iad air cruachan Léna,
Mar lasair a chithear thar stuadh;
Biodh am fuaim air gaoith na h-Eirinn.
A shinns're nan sruth beucach, mòr,
Thaomas o mhìle torr is gleann,
Cluinnibhse m' fhocail, Fhearaibh còrr,
A Ghaill, a's neartmhor làmh is lann;
Oscair nan còmhrag tha tighinn,
A Chonaill nan gorm-bhallach sgiath,
A shàr Dhiarmaid nan ciabh donn,
Oisein, righ nam fonn 's nan dàn,
Bi-sa, bi-sa ri làimh t-athar
An carraid a sgatha nan ceud."
Thog sinn Deò-ghréine ri crann,
A bhratach mhòr aig righ nan lann.
Bha sòlas an anam gach triath,
'Nuair thog i a sgiath ri gaoith.
Bha 'gorm-shlios ballach le h-òr
Mar shlige ghlais mhòir na h-oidhch',
'Nuair sheallas na réil o'n speur.
Bha bratach aig gach triath dha féin,
'S a ghaisgich bu treun m'a chruaidh.
" Faic," thuirt righ nan slige fial,
" Roinneadh Lochlin air sliabh Léna;

Mar neoil dhubh bhriste tha 'n triall,
'N déigh tuiteam dha 'n t-sìan air Eirinn:
'S coimeas iad ri coille liath
Leth-loisgte air sgiath nan carn,
'Nuair chithear an dealan gu 'thrian
Dol seachad air gheug gun bhàrr:
Gach triath do chàirde 'ur triath
Taghadh dheth 'n nàmhaid a chòir,
'S na leigibh do shinns're nan sliabh,
Sìol Innis nan ciar-thorc mòr,
Tilleadh thar chuan gu 'n tìr."
"Leamsa," thuirt Gall, "na seachd suinn,
Thàinig o thuinn an Loch Làin'."
"Thigeadh Eric mòr a chùl duinn
Gu Oscar mac triath nan dàn."
Thuirt Conall, "Biodh Innis nan Con
Dha mo làimhs', an sonn gun bhàigh."
"Bidh Mùdan," thuirt Diarmaid donn,
"No mise air lom san tràigh."
Thagh mise, an diugh dall is faoin,
Righ Thormainn nan còmhrag fial.
Gheall mi gu 'n coisniun o 'n laoch
A ghorm-lann is a dhonn-sgiath."
"Mòr-rath is buaidh air gach sonn,"
Thuirt Fionnghal bu chaoine beus;
"Shuarain, righ bheucail nan tonn,
Is tus' mo roghadsa, fhir thréin."
Mar cheud gaoth o cheud aonach
A' garbh-thaomadh o cheud gleann,
Briseadh dorch' ri cruaich ag aomadh,
Ghrad-ghluais sìol Shelma nam beann.
Bha Cromleac nam fuath a' fuaim thall.

C' e b' urrainn aithris na bàis,
'Nuair a dhùin sinn air tràigh na frìth?
Nighean uasal Thoscair nan lann,
B' fhuileach ar làmh anns an strì.
Thuit aghaidh an nàmhaid 'sa chòmhrag,
Mar bhruach Chòna nan sruth garbh,
Chaidh tréith 's an gealladh air chòmhla;
Thug sinn a bhuaidh agus mharbh.
Aig sruth gàireach Bhrain nan cruach
'S tric a shuidh òigh nan geal-làmh,
Sgìth o 'n t-séilg, do bhrollach shuas
Ag éirigh gu luath cho làn
Ri slios eal' air linne snàmh,
'S i thall fo chomas na gaoith,
A sgiath bhàn ag éirigh gu mall
'S an osag ag iadhadh m'a taobh.
Chunnaic thu, òigh, 'sa bheinn ard
Ghrian ag aomadh dearg fo neoil,
Dùbhra dùnadh dlùth mu n' charn,
Osna briseadh thall ro' 'n cheò;
Chunnaic thu uisge tuiteam trom,
Torrunn o thom gu tom 'sa ghleann,
Fuathais air dealain o 'n tonn,
Neart a mhonaidh gu lom o charn
Sruth gàireach nam beann gu tràigh.
Mar sin bha toirm mhòr a bhlàir,
Chaoin ainnir nan làmh mar shneachd'.
C' uim thuiteadh do dheoir gu làr,
Nighean àluinn Thoscair nam feachd?
Do òighe Lochlin biodh am bròn,
'S e 'n slòigh a ghéill 'sa thuit sa' chòmhrag.
B' fhuileach lainn nam faobhar gorm

Aig sìol nan triath mòr o Chòna.
Tha mise deurach dall fo bhròn,
Gun choimeas ni 's mo do thriath;
Thoir dhomhsa, Lamhgheal, do dheòir;
Thog mi 'n uaigh' gu léir san t-sliabh.
'San uair sin fo làimh an righ
Thuit triath san strì gu 'bhròn,
A chiabh ghlas an carn na frìth,
Thog e 'shùil air ceann an t-sluaigh.
"An tus'," thuirt mac Cumhail, "a th' ann?"
Caraid dìleas òigh mar shneachd!
Chunnaic mi do dheoir san àm
'Nuair thuit ainnir a b' àille leac.
Nàmhaid do naimhdibh mo rùin,
'Na thuit thu gu d' chùl fo m' lann?
Tog, Ullin, tog ard a chliù,
Cuir Mathon fo 'n ùir sa' ghleann,
Thoir ainm an laoich aosd' dha 'n fhonn
A mhòsgail trom mu òigh nan ard-threun;
'S caoin dha m' anam ainnir nan long,
Ghabh còmhnuidh fo thom na h-Ardbheinn.
Chuala Cuchullin o'n charn
Garbh thorrunn nan lann sa' chòmhrag,
'S e suidh air Còna nan còs
Fo bhròn o charraid gun bhuaidh.
Ghairm e Conall nan geur lann
Is Carull aosd' o 'n am o shean.
Thàinig na laoich is iad liath,
A togail an sgiath sa' mhagh.
Thàinig is chunnaic iad thall
Sruth còmhraig mar lìonadh a chuain,
'Nuair a mhoglas a chiar-ghaoth shuas

A' taomadh nan stuadh air tràigh
Thar gaineamh nam fàs-ghleann.
Loisg anam Chuchullin ri 'shealladh;
Thionail duirch' air a mhala gu gruaim;
Bha 'làmh air claidheamh a shinns're,
A dhearg-shùil air nàmhaid na h-Eirinn.
Tri chuairt shìn an triath a cheum;
Choisg Conall a cheum tri chuairt.
" Cheann innis a' chiar-cheathaich mhaill,
'S e 'n righ chuir fo lann an nàmhaid;
Na iarrsa roinn do chliù an triath,
'S e féin air an t-sliabh mar stoirm."
" Gluais, a Charuill," thuirt an ceannard,
" Gluais ealamh gu righ Mhòirbheinn;
Thoir fàilte do thriath nan gleanna,
Fear gearraidh is caithidh a chòmhraig.
'Nuair thraoghas Lochlin thall mar thuil
'N déigh uisg', 's a dh'ìslicheas comhstri,
Biodh do ghuthsa binn 'na chluais
Le moladh 'na bhuaidh righ Shelma.
Thoir lann Chathbaid do'n mhòr-laoch,
Lann a choisinn na faoibh o shàir;
Cha chòir do Chuchullin, 's e faoin,
Airm sinns're nach d' aom 'sa bhlàr.
Thannais Chromla, 's uaigneach scorr,
Anaim mhor nan saoi a dh'fhalbh,
Bibhse mu mu' cheum, 's mi fo bhròn;
Labhraibh rium o chòs nan carn,
Gath a shoills' 's a dh'fhalbh, mi féin.
Mar cheathach air beinn mo chliù;
'Nuair thig osag na maidne gu treun,
Chithear leathad an fhéidh gu chùl.

Chonaill, na labhair air airm;
Shiubhail m' ainm o chòmhnuidh nan laoch;
Bidh m' osna air Chromla nan stoirm,
Gu'n caillear mo lorg 's an fhraoch.
Thusa, Bhràigh-gheal, a's àille snuagh,
Bi brònach is truagh mu m' chliù;
Cha till mi dha d' ionnsuidh gun bhuaidh,
A dhearsa-gréine, fhuair mo rùn."

# FIONNGHAL.

## DUAN V.

---

Air leac Chromla 's fuaimear taobh
Labhair Conall ri laoch a charbaid.
" C' uime tha 'ghruaim, a mhic Shema,
'S ar cairde féin a' cuir ruaig sa' bhlàr?
'S cliuar thusa, a thréin ghaisgich;
'S iomadh saoi a chaisg do chruaidh.
'S tric bha Bràigh-gheal, 's guirme sùil,
A's àille cùl, fo fhiamh gàire;
'S tric a bha 'n coinneamh a triath
'S e tilleadh o 'n t-sliabh le 'thréin,
'Nuair bha 'n nàmhaid sàmhach san uaigh,
'S a bhuaidh a dealradh m'a rùn.
Bu taitneach dha 'cluais do bhaird,
'Nuair a shnàmhadh do ghnìomh air fonn.
Faicsa righ Mhòirbheinn 'na chruaidh
Siubhal suas mar theine spéir,
A neart mar shruth Lùbair nan sìan,
No osna tha dìan air Cromla,

'Nuair lùbas crainn gheugach nan scorr
Ri stoirm mhòir an àm na h-oidhch'.
Is sona do shluagh, a righ nan lann,
'S i do làmh a bhuail gach cath,
'S tusa 's tréine measg na strì,
'S tu féin, an àm sith a's glic.
Dha t-fhocal a ghéilleas nam mìlte;
Crithidh feachd nach tiom roi' d' chruaidh.
Is sona do shluagh, a rìgh nan lann,
A thig o chruaich Shelma nan gleann.
C' e tha dorcha air an t-sliabh
Ann torrunn ciar a shiubhail féin?
C' e ach mac Starno nan sgiath
'G iarruidh righ Mhòirbheinn an treun.
Faicsa còmhrag an dà laoich,
Tha mar ghaoir air aghaidh cuain,
'Nuair thachras dà fhuathas sa' ghaoith
An garbh-chath mu aomadh nan stuadh.
Cluinnidh sealgair fada thall
Fuaim mhòr mhall nam fuath a' strì;
Chi e 'n cuan a tigh'nn a nall,
O thìr nan Gall gu ard nam frìth."
B' iad sin d'fhocail, a Chonaill chaoin,
'Nuair thachair na laoich sa' chath,
'N sin bha torrunn treun nan arm;
Gach buille bu gharbh agus beum;
Mar cheud ord ag éirigh ard,
Air cruaidh theallaich 's deirge caoir.
B'uabhasach còmhrag an dà righ;
Bu ghruamach san strì an tuar;
An sgiath dhonn a sgoltadh fo bheum,
Lanna geur a' leum o chruaidh.

Thilg gach ball àirm air an réidh,
Ghabh na laoich sa' chéile luath.
Bha gach ruighe fèitheach mòr
'G iadhadh mu dhruim garbh nan sonn,
A tionndadh o thaobh gu taobh,
Am mòr chosa sgaoileadh air lom.
'Nuair dh'éirich ardan neart nan treun
Chrith an cathar féin fo 'n sàil,
Chriothnaich clach is cruach is carn,
'S coill' uaine fo spàirn nan laoch,
Ma dheireadh thuit neart nan tonn,
Chaidh Suaran nan long fo chìs.
Mar sin chunn'cas leam air Còna
(Ach Còna cha 'n fhaic mi chaoidh),
Mar sin chunn'cas leam dà mhòr-thom
Siubhal o 'n còmhnuidh san fhraoch
O neart sruth baoth nan sliabh;
Tionndaidh' iad o thaobh gu taobh;
Bidh glacadh nan craobh sa' chéile,
'Nuair thuiteas sa' chladach araon,
Le daraig is fraoch o'n bheinn.
Tillidh sruth o' shiubhal mall,
'S chithear ruadh nam bruacha thall.
" Shìol Mhòirbheinn a's fada uainn,
Fo fhaire biodh righ nan stuadh ard,
'S co treun is neartmhor an sonn
Ri mìle tonn ag iarruidh tràigh,
Cha làmh e tha clì sa' chòmhrag;
Tha shinns're o 'n àm o shean.
A Ghaill, a chinn-uidhe nan treun-shonn,
Oisein, cheannard nam fonn caoin,
'S e caraid mo cheud rùin a th'ann,

Togaibh a cheann o bhròn.
Oscair, Fhillein, Roinne ruaidh,
Leanaibhse an ruaig thar Léna,
Sibhse, dh'fhàgadh gaoth le luas,
Leanaibh sliochd chuain an Eirinn,
Chumail luingeas o éirigh air tonn
O Innis nan long 's nan torc.
Dh'fhalbh iad mar osag ro' 'n t-sliabh;
Ghluais Fionnghal mar nial gu mall,
Mar thorrunn bha farum an treith,
'Nuair thuiteas an t-sian gu tlàth
Air raoin shàmhraidh dorch is ciuin;
Bha 'chlaidheamh corr mar ghath na gréine,
No reul tanais an àm na h-oidhch',
Gu triath Lochlin ghluais a 'cheuma,
Is labhair ri treun nan tonn.
" C' e tha cho dorcha fo bhròn
Aig carraig a's beucach sruth;
Esa nach urrainn a leum,
Ge àille gun bheud a chruth,
A sgiath bhallach sìnnte ri thaobh,
A shleagh mar a chraoibh sa' bheinn.
Og-ghaisgich a's gruamach snuagh,
An nàmhaid le fuath thu dhomh féin ?"
" Thàineas o Lochlin, a thriath,
Is làidir mo sgiath sa' chomhstri.
Tha mo rùn gu deurach san t-sliabh,
Cha till mi gu ciabh an òr-fhuilt."
" An géill thu, no 'n gabhadh tu còmhrag ?"
Thuirt Fionnghal nam mòr-ghnìomh.
" Cha bhuaidh do nàmhaid am fhianuis;
Cha 'n ìosal mo chairde, a thriath.

Leansa mi, ghaisgich nan tonn,
'S gabh sòlas air tom nam fleagh.
Cuir ruaig air luath-chos an aonaich;
Bi d' chara nach faoin dha 'n righ."
"Cha bhi," 's e fhreagair an triath.
"Le laigse bha riamh mo làmh,
Mo chruaidh gun choimeas san t-sliabh.
C' uim nach géill an treun dha m' lann?"
"Oig-fhir, cha do ghéill mi riamh,
'S cha ghéill do dhuine tha beò.
Taghsa dhe m' mhuintir, a thriath,
'S lìonor mo shìol agus 's mòr."
"An diùlt an righ féin an còmhrag?"
Thuirt Orla nan donn sgiath;
"Tha Fionnghal 'na choimeas do 'n òig-fhear,
Agus esan amhàin dheth 'threith.
A righ Mhòirbheinn a's mòr cliu,
Ma théid mi air chùl san strì,
Am meadhon Léna togsa m' ùir;
Biodh uaigh dhomh a's mò san fhrìth.
Cuir thairis air astar nan tonn
Gu innis nan long mo lann
Gu ainnir mo rùin tha trom
Fo bhròn, Làmh-gheal nan rosg mall.
Feuchadh i a chruaidh dha 'mac,
'S deòir a' ruith le tlachd o 'gruaidh."
"A ghaisgich òig, a's brònach sgeul,
C' uim a thog thu dhomh féin na deòir?
Tha là do laoich anns an réidh,
Chi an clann na h-àirm bu chorr
Fo mheirg agus scleò san talla.
Orla, éiridh t-uaigh gu h-ard,

Bidh bean, a's àille bràigh, fo dheoir,
'Nuair chithear air bhord do lann."
  Chuireadh còmhrag air fraoch Léna;
Bu lag 'na bheuma làmh Orla;
Ghearradh le Fionnghal o chéile
Ceangall iall a sgéith sa' chomhstri;
Thuit an sgiath bhallach air làr,
Mar ghealach air sàil fo ghaoith.
  "A righ Mhòrbheinn, tog do làmh,
Cuir lann ro' m' bhràighead, a laoich,
Làn lot, agus fann o'n bhlàr.
Dh'fhàg cairde bu shàr mo thaobh.
Thig sgeul a's brònach gu m' ghràdh
Air srath Lotha nan sruth caoin,
'Nuair bhitheas 'na h-aonar sa' choill',
'S an osag mhaoth san doire fuaim."
  "Cha reub," 's e thuirt an righ,
"Cha reub mi san strì thu, Orla;
Faiceadh an ainnir, a's mìn,
A rùn neo-chli air uisge Lotha;
Slàn o chomhstri nam mòr-laoch,
Faiceadh d'athair, is e liath,
Mur 'eil an triath le aois dall;
Cluinneadh e do cheum san t-sliabh,
'S do ghuth treun 'na thalla thall;
Biodh aoibhneas air 'anam gun dàil
Is fairicheadh le làimh a mhac."
  "Cha 'n fhairich e mi chaoidh, a righ,"
Thuirt òig-fhear neo-chli o Lotha,
"Thuit mi air Léna nam frìth;
Cluinnidh baird mo strì sa' chòmhrag.
Fo m' chrios tha garbh-lot a bhàis,

Is so e dhuit thall, a ghaoth."
  Thaom e 'dhearg-fhuil trom o 'thaobh ;
Thuit e anns an fhraoch air Léna ;
Dh'aom an righ thar spàirn an laoich,
Is ghairm air na h-òig-fhir bu tréine.
  " Oscair is Fhillein, mo dhà mhac,
Togaibh le tlachd cuimhne Orla ;
Cuiribh gaisgeach donn fo leac
Fada o 'mhnaoi ghasd air Lotha ;
Gabhadh clos ann so leis féin
'N tigh caol gun leus 'sam mair a ghruaim,
Fada o Lotha nam beuc,
O 'thalla, o 'thrèin, o 'luaidh.
Gheibh laigse a bhogha san talla ;
Bidh daoine neo-smiorail ga iadhadh,
A mhìolchoin a caoineadh 'sna gleanna,
'S na tuirc mu 'n robh 'aire fo aoibhneas.
Thuit an làmh bu treun sa' chòmhrag ;
Chaidh ceann nan triath mòr air chùl.
  Gluaisibh guth is fuaim nan stoc,
Oig-fheara gun lochd o Mhòrbheinn.
Tilleam gu Suaran an nochd,
Is togam le fonn a dhoruinn.
Oscair, Fhillein, is a Roinne,
Grad-shiùlaibh thar fraoch mhaigh Léna ;
Air naimhde tionndaibh rosg a's caoine.
A Roinne, c' àite bheil thu, threin-fhir ?
Cha bu chleachda dhuit bhi mall,
Agus righ na lann 'ga d' ghairm."
  " Tha Roinne," thuirt Ullim am bàrd,
" Mar ri cruthaibh ard nam buadh,
Mar ri Trathal, righ nan sgiath,

Is ri Treunmor nan gnìomh mòr.
Tha 'n t-òig-fhear ìosal gun tuar
'Na luidhe air a chruaich an Léna."
"Na thuit e bu luath san t-séilg?"
Thuirt righ Mhòrbheinn b' airde cliù,
"Fhir chromadh an t-iuthar corr,
Cha robh t-eòlas ach gann dhomh féin;
C' ar son a thuit Roinne sa' bhlàr?
Caidil, a shàr ghaisgich air Léna.
Cha 'n fhada gu faiceam an seòd,
Cha chluínnear mo ghuth mòr a chaoidh,
'S cha bhi mo cheum air thaobh nan scorr.
Labhraidh baird mu ainm an righ,
Labhraidh clacha nam frìth mu 'ainm.
Tha Roinne ro ìosal gun chlìth,
'S cha d'éirich a chliu gu h-ard.
Ullin, buailsa chlàrsach lom,
Togsa fonn mu 'n t-sonn a dh'fhalbh,
Slàn leat, a cheud fhir san raon,
Cha chum mi o chlaon' do ghath,
Thusa b' àille measg nan laoch,
Cha 'n fhaic mi thu chaoidh—slan leat."
Bha gruaidh an righ fo thaomadh dhèur;
B'uabhasach an còmhrag a mhac,
A mhac, a bha mar dhealan spéur
O Ardbheinn gu réidh san oidhch',
'Nuair thuiteas a choille roi' 'cheum,
'S fear-siubhail fo bheud gun soills';
Ach adhlaicidh gaoth an teine thall
Air cùl nan carn, tha 'n saoghal dorch.
"C' uime tha cuimhne na h-uaighse uaine?"
Thuirt Fionnghal nan slige fial,

" Ceithir clacha fo chòinich thall
Mu thigh caol a bhàis san t-sliabh ?
An so gabhadh Roin' a shuain
Ri taobh gaisgich bu chruaidh sa' bhlàr.
Tha triath a's airde cliu sa' bheinn ;
Cha bhi 'shiubhal leis féin 's na neòil.
Ullin, togsa dàn o shean
Do chuimhne na tha san uaigh.
Mur do theicheadh riamh san raon,
Bidh mo mhac ri 'n taobh 'na shuain ;
Bidh e ri 'n taobh am fraoch nan carn,
Fada thall o aird' na Mòrbheinn
Air Léna a's fuaimear réidh."
" An so féin," thuirt beul nam fonn,
" Chaidil tréith nan son fo 'n ùir.
'S sàmhach tha Làmh-dhearg san uaigh,
Is Ullin, righ nan cruaidh-lann.
C' i so tha coimhead o neòil,
'S a feuchainn fo sceò a cruth àluinn ?
C' ar son tha 'n ainnir gun tuar ?
'N òigh, do'n ghéill an sluagh air Cromla ;
Na thuit thu, Làmh-gheal, fo shuain
Mar ri naimhde fuar sa' chomhstri ?
A nighean Thuathail bu ghlan snuagh,
Bu rùn thu féin do mhìle laoch ;
Cha robh do ghaols' ach do Làmh-dhearg.
Gu Tùra thàinig am mòr-thriath ;
Bhuail e sgiath nan copa donn,
Is labhair an sonn ris fhéin.
' C' àite 'm bheil Gealachos, mo rùn,
An ainnir chiuin aig Tuathal treun,
A dh'fhàg mi 'n talla nan tùr,

'Nuair bhuail mi Ulfada nam beum ?
' Tills' air t-ais,' 's e thuirt i rium,
' A Làmh-dhearg, 's mi 'n dùbhra bròin,'
A broilleach bàn fo osna ciuin,
A gruaidhe b' ùr fo dhealta dheoir.
Cha 'n fhaic mi i 'n coinneamh a tréin
A thogail m' anma, o bheum còmhraig ;
'S ro shàmhach tha talla nan teud
Gun ghuth baird air beinn no còmhnard ;
'S cha'neil Bran fhéin, mur b'àbhaisd,
Crathadh a shlabhruidh mu'n chòmhladh.
C' àite bheil Gealachos, mo rùn,
An ainnir chiuin aig Tuathal treun ?'
' A Làmh-dhearg,' thuirt Fearghus mac Aodhain,
' Tha Gealachos mu Chromla nan sìan,
I féin 's gach òigh tha dheth 'roghainn ;
'N déigh chabrach tha 'siubhal gu dìan.'
' Fhearghuis, cha cluinnear fuaim leam féin
An coill', am beinn no 'm magh Léna ;
Cha 'n eil cabrach 'n am shealladh féin,
No coin ghleusd an séilg na h-Eirinn.
Cha 'n fhaicear leam Gealachos mo rùn,
Mar ghealach as-ùr dol sìos.
Gabh gu Allaid, a's léithe cùl,
Tha 'n cromadh a chuirn a mhiann,
A dh'fheuchainn an cual' t-aosda
Mu Ghealchois air thaobh nan sliabh.'
" Chaidh Fearghus mac Aodhain air triall,
Is labhair ri liath nan carn.
' Chaoin Allaid, tha tunaidh air sliabh,
Ciod a chunnaic le d' aosd-shùil thall ?'

‘ Chunnaic,’ thuirt Allaid bha aosda,
‘ Garbh Ullin a dh’aom o Chairbre,
Thàinig o Chromla an fhraoich ;
Bha fonn ’ga mhuchadh ’na gharbh-chliabh
Mar osaig an coillidh luim.
Thàinig e gu talla nan tùr,
‘ A Làmh-dhearg, a’s fuathas do dhaoine,
Thoir còmhrag dh’ Ullin, no do chliù,
Thusa ’s làidir do ghaisgich nach faoine.’
“ Cha ’n ’eil Làmh-dhearg,” thuirt Gealchos an àigh,
“ Cha ’n’eil gaisgeach a bhlàir dha féin.
Chosgair e Ulfad’ air tràigh,
’S tha e, ’cheannaird nan sàr, sa ’bheinn.
Riamh cha do ghéill mo rùn do thriath ;
Bheir e carraid nan sgiath ’mhac Chairbre.’
“ ’S taitneach do shnuagh ’s tu féin,”
Thuirt Ullin, bu treun gnìomh,
“ Nighean àille Thuathail nam beum,
Bheiream thairis gu Leig nan sliabh,
Talla Chairbre a’s fial corn.
Bidh Gealachos aig triath a’s tréine.
Tri là bitheam féin air Chromla,
A’ feitheamh ri Làmh-dhearg nam beum,
Gu ’faigheam o ’n treun an còmhrag ;
An ceathramh bidh Gealachos dhomh féin,
Ma theicheas a triath o’n chomhstri.”
‘ Allaid,’ thuirt ceannard Chromla,
‘ Sìth dha t-aisling an còs nan carn !
Fheargĥuis, séidsa stoc a chòmhraig ;
Cluinneadh Ullin ’na thalla thall
Mar stoirm ag éirigh air gleann.’

" Chaidh Làmh-dhearg ri beinn o Thùra;
Bha fonn gun tighinn gu 'cheann
'Ga mhùchadh gu teann fo ùrla.
Sheas e gu dorch air an fhraoch
Mar nial, a chaochlas a shnuagh,
Ri gaoith air cruaich nam beann.
Thilg e clach-shàmhla a bhlàir,
Chual' Ullin mac Chairbre a fuaim,
Bha aoibhneas air anam an t-sàir,
Agus ghlac sleagh athar gu luath.
Bha fiamh gàir' air gruaidh bu donn
'Nuair a ghlac an sonn a lann.
Chualas 'fhead, 's e siubhal nan tom,
Lann ealamh is lom 'na làimh.
Chunn'cas le Gealchos an triath,
'S e 'g éirigh air sliabh mar cheò;
Bhuail i gu mall a h-ard chliabh,
Bu ghile na sneachd nan torr,
'S i sàmhach fo dheòir mu Làmh-dhearg.
' Chairbre aosd' nan slige fial,'
Thuirt ainnir, bu chaoine làmh,
' Bidh-mo bhogha air Cromla nan sliabh;
Chi mi eilid, tha ciar, sa' charn.'
Ghrad-ghluais i 'n aghaidh na beinne,
Cha d' thàinig i féin ach mall.
Bha chomhstri thairis le beud.
C' uim an aithris an strì an dàn
Do righ Shelma chunnaic na cèudan
Cur charraid nan treun le lann!
Thuit Ullin, a b'fhiadhaich snuagh,
Thàinig Làmh-dhearg gun tuar do 'n òigh,

Nighean Tuathail, a b' iomadh buaidh,
Mòir-cheannaird na cruaidh 's na slòigh.
‘ Tha fuil, a rùin,’ ’s i sealladh bàis,
‘ Tha fuil air do thaobh, mo shàr.’
‘ Fuil Ullin a th’ ann,’ thuirt an laoch,
‘ Ainnir mar shneachda nan carn.
’N so féin a Ghealachos mo rùin
Leig dhomhsa mo chùl air lar ;
Dh’fhalbh m’anam, cha do chaill mi mo chliu.’
Chaidh Làmh-dhearg nan tùr gu bàs.
‘ Na thuit thu an cadal trom,
A thriath Thùra nan tom garbh !
Tri lài shuidh i air an lom ;
Fhuair sealgair an ceathramh i marbh.
Thogadh an uaigh mu ’n triuir,
A righ Mhòirbheinn, san ùir so féin.
Bidh Roinne measg thriath fo chliu,
’S a shiubhal gu ciuin sa’ bheinn !”
“ An so féin bidh Roinne ’na shuain,”
Thuirt Fionnghal gu ciuin mall,
“ Thàinig guth a chliu gu m’ chluais.
Fhillein, Fheargnuis, thoir Orla nall,
An t-òig-fhear gun tuair o Lotha.
Gun choimeas cha luidh thu, a Roinne,
Is Orla ri d’ thaobh san uaigh.
Biodh deoir air òigh Mhòirbheinn an aonaich,
Fiamh bròin air òigh Lotha nan stuadh.
Mar ghallan air leathad nam beann
Dh’fhàs laoich nach bu ghann am feum,
Thuit iad mar dharaig an gleann
’Nan luidhe thar sruth sa’ bheinn,
’S iad a’ seacadh ri gaoith nan carn.

Oscair, a cheannaird nan òg-threun,
Chi thu féin mar thuit na daoine,
Bi thusa cho cliuthar sa' bhlàr,
'S bi 'm moladh nam bard mar Roinne.
B' uabhasach do chruth sa' bhlàr;
Bu shàmhach thu, Roinne, 'san t-sìth,
Bha e mar bhogh' an drùchd tlàth,
Chithear fada thall san fhrìth'
'Nuair luidheas a ghrian air Mòra,
Agus sàmhchair air scorr an fhéidh.—
Luidhsa, 's òige dheth mo mhacaibh
Luidh thusa fo lic air magh Léna.
Tuitidh sinne, ge mor 's ge glic;
Tha 'n lài do ghaisgich nam beuma."
Mar sin bha do bhròn, a righ nan lann,
'Nuair a thaisgeadh fo charn Roinne.
Cia meud a bhròin tha air Oisian,
Is thusa, thriath thoisich gun deò!
Cha chluinn mi air Còna do ghuth,
Cha 'n fhaicear do chruth le sùil dhaill.
'S iomadh là agus oidhch' fhuar
A shuidheam aig t-uaigh fo n' charn;
Dh'fhaireagham fo m' làimh i sa' chruaich,
'S mi 'ga d' mholadh le luaidh nam bard.
'Nuair shaoilinn gu 'n cluinnear do ghuth,
'S e th' ann osag dhubh na h-oidhch'.
'S fhada o 'n là thuit thu 'na d' shuain,
A shàr-cheannaird nan cruaidh-chòmhrag.
Shuidh Gall agus Oisian thall
Maille ri Suaran nan tonn
Air bruaich Lùbair b' uaine snuagh.
Bhuail mi a chlàrsach dha 'n righ,

Bha 'mhala o 'n strì fo ghruaim.
Thiondaidh e 'dhearg-shùil air Léna;
Bha 'n gaisgeach fo bhéud mu shluagh.

Thog mi mo shealladh air Cromla,
Is chunnaic mi mòr-mhac Shéma;
Dorcha, mall a dh'aom e 'thriall
O 'n t-sliabh gu còs Thùra 'na aonar.
Chunnaic e fo bhuaidh an triath;
Bha bròn am measg 'aoibhnis san aonach.
Bha dearsa na gréin air 'airm;
Shiubhail Conall gun stoirm 'na dheigh.
Theiring iad cùl aonaich nan toirm,
Mar lasair an fhraoich sa' bheinn,
'Nuair shiùbhlas an fhallosg' ro' 'n oidhch'
Gun soills' ach na bheir i fhéin,
'S a ghaoth 'na déigh 's i 'fuaim.

Air taobh sruth fo chobhar a' taomadh
Tha 'thalla 'n carraig nan còs,
Is aon chraobh gu crom ag aomadh,
'S an iar-ghaoth béucail gu mòr
Ri aghaidh nan scorr 's nan carn.
An so shuidh ard cheannard na h-Eirinn,
Mac Shéma nan slige fial.
Bha 'smaointean air chòmhrag nan cleas,
Na deoir a' taomadh o 'ghruaidh.
Bha bròn air mu chall a mheas
Gaisgeach ard-mhisneach nam buadh.
A Bhràigh-gheal, tha thu fada thall;
Cha thog thu san àm an laoch.
Faiceadh e do thlàth-chruth mall,
'S thig 'anam a nall le fraoch;

Bidh 'smaointean air a chliu féin,
'S air Deò-ghréine ghluais a rùn.
Co tha tighinn le ciabh na h-aois?
Co ach gaisgeach nach faoin dàn?
A Charuill o 'n àm a dh'aom,
Do ghuth cho caoin ri clàrsaich thall
An talla Thùra nan corn fial,
D'fhocal taitneach mar an drucht
Thuiteas ciuin air raoin nan sliabh,
'Nuair a bhriseas a ghrian o mhùig;
A Charuill o 'n àm a dh'fhalbh,
C'uim a thàinig a nall o mhac Shéma?
"Oisein, a làmh threun nan lann,
Tha barrachd nan dàn dhuit féin,
'S fhad thu fo m' eòlas nach gann,
Ard cheannaird an comhstri nan treun,
'S tric a bhuail a chlàrsach do 'n òigh
Eimhir-àluinn, bu mhòr beus;
'S tric a thog, le rùn an t-slòigh,
Do ghuth corr measg fonn nan treun,
An talla Bhrano nan slige fial.
Là a ghabh i anns an fhonn
Bàs Chormaic an t-òg-shàr.
Thog i le dòruinn an sonn,
A dh'aom air an tòm fo 'gràdh.
Bha 'gruaidh dhearg nighte le deoir,
'S do ghruaidhs', a thriath mhòr nan triath;
Bha h-anam a' snàmh an ceò,
Ge nach b' annsa dhi òg nan ciabh;
Bu ghlan am mheasg mhìlte 'n òigh,
Nighean Bhrano nan corn fial."

" Na labhair, a Charuill, mu Làmh-gheal;
Na tog cuimhne na h-àille dhomh féin.
Tuitidh m' anam fo bhròn mu m' annsa.
Bidh mo shùile an deoir, a thréin;
Tha mo rùn san ùir gu'n tuar,
Ainnir àille fhuair mo ghràdh.
Suidh thusa, bhaird, air a chruaich,
Is cluinneam r'a luaidh do dhàn,
Do dhàn mar aiteal an earraich
Dol thairis air sealgair sa' chruaich,
'N àm dùsgadh o aisling sa' bhealach
'Nuair chluinneas e aoibhneas nam fuath,
An ceòl fuar air thaobh nam beann.

# FIONNGHAL.

## DUAN VI.

---

Thuit neòil na h-oidhch' air a' chuan,
Thionail an duirch' air cruaich Chromla;
Dh'éirich reulta boillsg' o thuath,
A' dealradh air stuadh na h-Eirinn:
Dh'fheuch iad an ciuin-theine thall
Ro' cheò ghluais mall thar na speuraibh.
Bha gaoth a' béucail anns a' choill,
'S dorcha sàmhach raon a' bhàis.
Air sliabh neo-fhuaimear Léna
Dh'éirich na mo chluais guth Charuill;
Bha 'fhonn air caïrdibh ar n-òige,
Na làì mòr a dh'aom o shean,
'Nuair thachair sinn air Légo nan triath,
'S a chaidh an t-slige fhial mu 'n cuairt:
Fhreagair Cromla fuaim nan dàn,
Bha tannais na dh'fhalbh a 'snàmh air gaoith,
Dh'aom iad le h-aoibhneas gu mall,
Ri fonn molaidh dh'aom na laoich.

Biodh t-anam an sòlas, a Charuill,
Measg osna charach sa' bheinn.
C' uim nach d' thigeadh tu gu 'm thalla,
'S mi caitheadh na h-oidhche leam féin?
'S ceart gu 'n d' thig mo chara' dìleas:
Cluinneam a mhìn-làmh air a' chlàrsaich
'S i sìnnte air balla na fuaim;
Bidh 'n toirm 'nam chluais gu mall.
C' uim nach labhair rium 'nam bhròn?
C' uin a chi mi mo mhòr chairde?
Gabhaidh tu seachad san osaig,
Tha farum nam dhosan liath;
Fhir-mholaidh nan triath, bi slàn,
Air taobh Mhòra nan iomadh cruach
Thachair tréith nam buadh aig fleagh,
Mìle darag a' lasadh mòr.
Is neart nan corn a' dol mu 'n cuairt.
Bha aoibhneas air anam nan laoch,
'S righ Lochlin nam faobh fo bhròn;
Bha 'dhearg-shùil air Léna 'n fhraoich,
Is 'ardan nach b'fhaoin ro mhòr,
Chuimhnich gu 'n thuit e sa' bhlàr.
Bha 'n righ air sgéith 'athar ag aomadh,
A liath-chiabh air gaoith gu barr
Fo sholus na h-oidhche a' taomadh:
Chunnaic e Suaran fo bhròn,
Is labhair gu fòil ri bhàird.
" Tog, Ullin, tog fonn na sìth;
Sìoladh m' anam an strì nam blàr;
Traoghadh o mo chluais am fuaim,
Trom fharum nan cruaidh aig sàir;
Biodh ceud clàrsach thall san t-sliabh,

Chur aoibhnis air triath nan tonn :
Cha 'n fhag e gun sòlas a' bheinn ;
Cha d'fhalbh duine riamh uam féin fo bhròn.
Shàr Oscair, tha dealan mo lainne
An aghaidh nàimhde 'n àm a' chòmhraig,
An sìth luidhe ri m' thaobh,
'Nuair ghéilleas na laoich sa' chomhstri."
" Bha Treunmor," thuirt beul nan dàn,
" Dhe 'n linn a bha ann o shean ;
Bha 'astar air cuan gu tuath,
'S e coimeas ri stuadh san stòirm.
Ard charraig an tìr nan ràmh,
Ciar choill agus cairn a' fuaim
Dh'éirich o'n cheò chiar air sàil ;
Is cheangail a shiuil o 'n chuan.
Lean Treunmor torc riabhach na beinne,
Bha béucail air Gorm-mheall nan craobh ;
'S iomadh laoch a dh'fhag e 'na dhéigh :
Do shleagh Thréinmhor ghéill am faobh
'S e tionndadh an spàirn a bhàis.
Tri gaisgich, a chunnaic an gnìomh,
Dh'aithris mu thriath nan dàimh,
Dh'aithris iad gu 'n sheas e thall
Mar lasair nach gann sa' bheinn,
An caoir-sholus nam mòr àrm.
Thug righ Lochlin fleagh bu chòrr,
'S ghairm e gu cùirm an t-òg treun ;
Tri lài an Gorm-mheall nan seòd
Bha ri farum nan corn 's nan teud,
'S fhuair an triath a roghainn do chath.
Cha robh laoch an Lochlin nan long
Nach d' thug géill do 'n t-sàr-shonn Treunmor.

Chaidh slig' an aoibhneis mu 'n cuairt;
Measg faloisg' is fuaim nan dàn,
Bha moladh righ Mhòirbheinn nan stuadh,
A thàinig thar cuan a nall
Sàr cheannard nan sàr laoch.
'Nuair ghlas an ceathramh madainn thall,
Chuir gaisgeach a ràmh san tonn;
Bha 'cheum sàmhach air tràigh nam faoch,
'S e feitheamh na gaoith o thuath.
Chual e toirm gu fada thall
Am meadhon nan gleann sa' choill'.
Thàinig òig-fhear a nall o 'n chruaich,
'S e ceilte le cruaidh g' a cheann,
B' âill' a chiabh 's bu dearg a ghruaidh,
A chruth mar shneachd nam fuar-bheann.
Bu tlàth gorm-shùile nan rosg mall,
'Nuair labhair e ri righ nan lann.
'Fuirich, a Threinmhoir, 's na falbh,
A churaidh tha garbh am measg dhaoine;
Cha do ghéill duit mac Lonbhail nan lann;
Bhuail a chlaidheamh na sàir 's cha 'n fhaoin e,
Cumaidh gliocas na seoid o iuthaidh.'
'A mhìn òig-fhir nan ciabh bàn,'
Thuirt righ nan lann, 'cha bhuail mi
Mac fir, mu nach d'éirich dàn;
'S lag do gheal-làmh agus truagh i:
Imich, a dhearsa na h-òige,
Grad-imich gu scòrr nan ruadhag.'
'Ma dh'imicheas,' thuirt an t'òg,
''S ann le lann mhòr a th' aig Treunmor;
Bidh aoibhneas air m' anam mu m' chliu;
Is cois'near leam rùn nan òigh,

'Nuair thig iad le iadhadh an sùl
Mu 'n fhear, chuir air chùl an righ mòr ;
Bidh osna an cléibhe mu m' ghràdh,
'Nuair a chi iad do lann 's do shleagh.
Bidh mise measg mhìlte le m' agh
Le urram a's àird' aig fleagh.'
' Cha 'n iomraich thu chaoidh mo lann,'
Thuirt Treunmor, 's e lasadh 'na ghruaidh,
Chi do mhàthair gun tuar thu air tràigh
'S i faicinn gu mall thar an stuadh
Siuil a ghaisgich a reub a mac.'
' Cha togar leam féin an t-sleagh mhòr,'
Thuirt an t-òg bu chaoine snuagh,
' Cha làidir mo làmh ; ach is còrr
Leumas iuthaidh o m' ordaig suas.
Le itich réidh o thaifeid chruaidh
Thuit seòd gun tuar fada thall.
Leig dhiot a mhàile gu luath ;
Cha chum thu, ach cruaidh, o bhàs.
Cuiream féin mo mhàile air réidh ;
Tarruing an teud, a righ Mhòirbheinn.'
Chunnaic e brollach fo ciabh.
'S i piuthàr an righ a bha ann.
Bha 'sùil san talla mu 'n triath,
Is fhuaradh leis rùn nach gann.
Thuit an t-sleagh o làimh an righ,
'S bha shealladh gun chli air an làr.
Bha ise mar dhearsa o'n ear,
A thachras ri fear o 'n chòs,
'Nuair dh'aomas e shealladh air lear,
Tha boillsgeadh le solus gu mòr.

‘ A righ Mhòirbheinn a’s fuaimear tom,’
Thuirt òigh nan làmha geal mar shneachd,
‘ Gabh mis’ an iadhadh do luing’
O rùin Choirle ’s fad’ o bheachd.
Tha esa mar thorrunn sa’ bhlàr :
Do dh’ Ineabhaca nan treun sàr
Tha ’rùn dhomh ’na ardan féin,
’S e togail mìle shleagh sa’ bhlàr.’
‘ Gabh sìth,’ thuirt Treunmor an triath,
‘ Gabh sìth fo mo sgéith, a làmh-gheal ;
Cha teich, ’s cha do theich mi riamh,
Ge d’ fhaicinn air sliabh fir làidir
Do naimhdibh fo mhìle sleagh.’
Tri laithe dh’fhuirich an triath,
Le stoc caismeachd a b’ airde fuaim
A’ gairm sàr Choirle gu blàr,
O charraig, is chathar is chruaich.
Cha d’thàinig sàr Choirle gu blàr ;
Théiring Lochlin nan lann o ’thùr,
Thug do Threunmor òigh nan geal-làmh,
Sgaoil cùirm dha air tràigh as-ùr.”
“ A righ Lochlin,” thuirt Fionnghal nam buadh,
Tha d’fhuil a’ ruith luath ’nam thaobh,
Bha ar sinns’re aig strì mu’n stuaidh,
An stri mu’m bi luaidh a chaoidh.
Ach ’s tric an talla nam fleagh
A chuir iad an corn mu ’n cuairt.
Tog d’ aghaidh o chomhstri nan sleagh,
’S biodh aoibhneas na clàrsaich ad chluais.
Mar stoirm mhòr air aghaidh cuain
A thaom thu do threunadas garbh ;
Do ghuth mar ghuth mhìlte sluaigh

'S e 'g éirigh air chruaich nam marbh.
Tog, am màireach, tog do shiuil,
Dhearbh bhràthair mo rùin a bh' ann:
Mar dhearsa na gréine as-ùr
Thig air m' anam a cliu san àm.
Chunnaic mi do dheoir mu'n làimh ghil,
'Nuair a dh'éirich air Stairne mo lann:
Chum mi gun dòruinn san àm thu
Is m' osna mu òigh an uchd bhàin.
Ma 's e do roghainn an còmhrag,
A chomstri thug Lochlin do Threunmor,
Gu 'n till thu gu d' thìr le mòrchuis,
Mar luidheas a' ghrian fo'n bheinn."
"A righ sinns're nam mòr bheann,"
Thuirt triath Lochlin a's ard fuaim,
"Cha d' theid Suaran an comhstri ri d' lann,
A cheann mhìlte fhuair a 'bhuaidh;
Chunn'car thu san talamh thall;
Cha bu lìonor na làì orm féin:
'S e thuirt ri m' anam san àm,
C' uin a thogainn an lann co treun
Ri Fionnghal nam beum uasal?
Chuir sinn an còmhrag, a shàir,
Air taobh Mheallmhoir nan carn ciar,
'Nuair thug an stuadh mo shleagh a nall
Gu talla ard nan slige fial,
Anns am faigheadh na treith am fleagh.
Cuireadh bàird na bhuadhaich thall
Gu àm a tha mall a' gluasad.
An comhstri Mheallmhoir nan curaidh
Sàr-chliu nach robh gann a chualadh.
'S iomadh long o thìr nam mòr choill'

A chaill an sàr òig-fhir air Léna.
Gabhs iad, a righ nam mòr bheann,
'S bi 'n ad chara do nàmhaid Eirinn.
'Nuair thig gu Gorm-mheall do chlann,
Bidh fleagh nach gann is cùirm' nan còir,
'S bidh dhoibh an roghainn sa' ghleann
An comhstri nan lann ri seòid."
"Cha ghabhar leam," thuirt an righ,
"Do luingeas no tìr nan carn;
Fònaidh dhomh fàsach nam frìth
Le féidh, le coille, 's le glinn.
Tog-sa do shiuil thar an stuadh,
Char' uasail mo luaidh a bh' ann;
Tog do shiuil bhàn air a' chuan,
'Nuair dh' éireas soills' air cruaich nam beann,
Air d' ais gu Gorm-mheall nam fuaim."
"Sìth do d' anam, a righ nan corn,"
Thuirt Suaran nan donn sgiath,
"An sìth 's tu aiteal an earraich,
An còmhrag 's tu carragh san stoirm:
Glacsa mo làmh ann càirdeas,
A righ nan lann o Shelma fhuair,
Agus thugadh do bhàird chòrr
Do bhròn na mairbh air a' chluain;
Cuireadh Eirinn fo ùir mo shlòigh:
Tog clachan an cliu air cruaich.
Chi muintir nam marbh o thuath
A chluain 's na chuireadh an cath.
Their sealgair 's e tearnadh o 'n bheinn,
'Nuair dh' aomas e féin air uaigh:
'N so Fionnghal is Suaran na tréin
Chuir còmhrag nan ceud air sluagh.'

Mar so their sealgair tha faoin;
Ach mairidh a chaoidh ar cliu."
"An diugh féin is mò ar cliu,"
Thuirt Fionnghal, "a righ nan tonn;
Théid sinne, mar aisling air chùl,
Gun luaidh oirnn air raoin nan sonn;
Cha 'n aithnich sealgair ar 'n-uaigh,
Cha bhi ainm dhuinn am fuaim nam fonn.
Cha 'n fheum dhuinn a bhi fo luaidh,
Sinn gun neart gun tuar fo 'n tom.
Oisein, Charuill, Ullin chaoin,
Do'm bheil gaisgich a dh' aom 's a dh'fhalbh,
Togaibh fonn air làithibh nach b' fhaoin,
Air aimsir nan laoch tha marbh.
Cuiribh thairis an oidhche le fuaim,
'S thigeadh madainn gu luath le h-aoibhneas."
Thog sinn ar guth do'n dà righ,
Ceud clàrsach a strì san fhuaim.
Shoillsich aghaidh Shuarain thall,
Mar ghealach làn anns an speur,
'Nuaìr dh'fhàgas na neoil i shuas
Sàmhach leathan am meadhon oidhch.
"Cuchullin," thuirt Carull aosda,
"Tha Cuchullin an còs Thùra,
Tha 'làmh-air claidheamh a neirt,
A smaointean air feachd a chaill e;
Tha righ nan sleagh brònach sa' bheinn
Gu so bu treun e sa' chòmhrag.
Chuir e 'lann gu sìth ri d' thaobh,
Thusa mar aomadh nan stoirm,
A sgaoil fo ruaig a naimhde.
Gabhsa, Fhionnghail, lann an laoich;

Tha 'chliusa cho faoin ri ceò,
'Nuair théid 'na shiubhal ro' ghaoith,
'S a dh'fhàgas e 'n raon gun scleò."
  "Cha ghabh," 's e fhreagair an righ,
"Cha ghabh Fionnghal an sìth a lann,
Tha 'n curaidh gu neartor 'san strì,
'S tha cliu co chlì r'a làmh.
'S lìonor iad a ghéill an còmhrag,
Dha 'n d' éirich a comhstri an cliu.
Shuarain, a righ tìr nam mòr choill,
Cuir thusa do dhòruinn air chùl,
Tha iadsa cliùthar a ghéilleas,
Ma bhios iad treun an aghaidh nàmhaid,
Mar ghréin fo nial anns an speur,
'Nuair cheileas i féin san t-sàmhra
Gu sealltuinn air màol an fheir.
  Bha Grumal na thriath an Còna
Dh' iarr còmhrag air iomadh tràigh:
Bha aoibhneas dha 'anam san stoirm,
Dha 'chluais ann an toirm nan arm:
Thaom e 'ghaisgich air airde Chràca.
Bha righ Chràca o choill' r'a lann,
An crom Bhrùmo nam mòr thom,
Bha 'n sonn an caint ri cloich nam fuath.
B'uabhasach còmhrag nan laoch
Mn 'n òigh chaoin 's a taobh mar shneachd.
Chualas mu ainnir nam buadh
Le Grumal ruadh air uisge Chòna;
Bhiodh aige làmh-gheal nan stuadh,
No e féin bhi fuar sa' chòmhrag.
Tri là a bha spàirn nan laoch;
An ceathramh chaidh Grumal fo iall.

Chuir es' e gun chairde r'a thaobh
'N crom Bhrùmo mu 'n d' aom an sliabh.
Ann sin bha tannais nam marbh
Le 'n guthaibh garbh mu chloich nam fuath.
Ach shoillsich an triath 'na dhéigh,
Mar theine nan speur as ùr :
Thuit nàmhaid le 'làimh bu treun ;
Fhuair Grumal e féin 's a chliu.

Togaibh, a bhardaibh! o àm a dh'fhalbh,"
Thuirt garbh neart righ na Mòrbheinn,
" Togaibh moladh laoch tha marbh ;
Cuiribh ard-Shuaran o dhòruin."

Luidh na gaisgich anns an fhraoch,
Bha ghaoth chiar an ciabh nan laoch ;
Dh' éirich céud guth binn san raon
Ceud clàrsach nach b'fhaoin air chòmhla ;
Bha 'n dàn àir an àm a dh' aom,
Triatha mòr nach bu bhaoth sa' chomhstri.

C' uin a chluinnear leam am bard?
C'uin a bhios aoibhneas a' snàmh mu 'n cuairt ?
'Tha clàrsach gun teud am Mòrbheinn,
Cha 'n eil guth no ceòl an Còna ;
Thuit araon an triath 's am bàrd,
Cha 'n 'eil cliu san aird ni 's mò.

Chrith madainn le dearsa o 'n ear
Air lear agus leathad Chromla.
Chualas stoc Shuarain air Léna
Tional an Eirinn a shluagh.
Sàmhach is brònach an sluagh,
'Nuair dh'éirich iad suas fo 'n siuil ;
Bha osag gheur an déigh nan long,
Siuil bhàn air tonn mar cheò o Mhòrbheinn.

"Gairm," thuirt Fionnghal, "gairm gu seilg
Coin chaol nàch mairg a chaitheadh cathar,
Gairmibh Bran, a's gile cliabh,
Gairmibh Neart, is Ciar, is Luath,
Fhillein, a Roinne—tha san uaigh,
Tha mo mhac an suain a bhàis!
Fhillein, Fhearghuis, séidibh stoc,
Eireadh aoibhneas air cnoc is carn,
Brisgeadh fiadh air Chromla shuas,
'S aig loch nan ruaghag an àros."
Chaidh am fuaim geur ro' choille thall;
Dh'éirich buidheann mhall air Chromla.
Chaidh mìle cù air falbh san fhraoch,
Thuit fiadh air a thaobh ro' gach cù.
Thuit a trí le Bran air aon,
Agus dh' aom e 'n triuir gu Fionn
A thogail mhòr shòlais do 'n righ.
Thuit aon dhe 'n triuir aig uaigh Roinne;
Bha ceannard nan daoine fo cheò:
Chunnaic e gur sàmhach thall
Clach fir nach robh mall san t-séilg.
"Cha 'n éirich thus a-ris, mo mhac,
Aig fleagh no feachd air ciar-leac Chromla:
'S ealamh a théid t-uaigh o bheachd,
Is feur a' seacadh mu 'n cuairt d'i.
Bidh sìol na laigse siubhal sìos
Cha 'n fhaic 's cha 'n iarr iad mu d' uaigh.
Oisein is Fhillein, mic mo neirt,
A Ghaill nam feachd a's guirme cruaidh,
Eiribh air aghaidh nan sliabh.
Faigheam an triath tha 'n còs Thùra,
Faigheam triath Eirinn nan ruaig.

'N e balla Thùra chi mi shuas?
'Na aonar is liath air an t-sliabh
Tha triath nan slige fial fo bhròn;
Tha talla nan corn gun fhuaim:
Faigheam Cuchullin nam buadh,
Thoiream aoibhneas gu luath dha sheoid.
Fhillein, 'n e sin Cuchullin thall,
No 'n deatach air carn an fhraoich?
Tha gaoth o Chromla am shùil,
'S cha 'n fhaic mi g' a chùl an laoch.
"A righ," 's e fhreagair an t-òg,
"'S e sin am fear còrr mac Shéma,
Tha e dorcha sàmhach fo bhròn,
Tha 'làmh air an lainn ag éirigh."
"Ceud failt air ceannard a chòmhraig,
Fhir bhriseadh na mòr sgéithe!"
"Ceud fàilt ort féin," thuirt an laoch,
"Sàr ghaisgich ri d' thaobh 's a' d' dhéigh!
'S taitneach leam t-fhianuis, a righ,
Tha mar a ghrian air frìth Chromla,
'Nuair bhitheas an sealgair fo bhròn,
Gus am faicear i mòr 's na neoil.
Do mhic mar reulta ri d' thaobh,
Tha siubhal an soills' mu do chliu
Cur gloine air mala na h-oidhch'.
Fhionnghail, cha 'n ann mar so fhéin
Chunna tusa mì, thréin, 'na d' thìr,
'Nuair a dh'fhàg tréith an domhain a' bheinn,
'S thàinig aobhneas air aghaidh gach frìth."
"'S lìonor d'fhocail," thuirt Conan gun chliu,
'S lìonor do ghuth faoin, mhic Shéma;
An comhradh cha chluinnear ach thu.

C'àite bheil do ghnìomh 's do bheuma?
C'ar son a thàinig thar chuan,
Thoirt cobhair do ruaig le lann?
Theich gu do chòs fo ghruaim,
Is dh'fhàg thu do Chonan am blàr.
Thoir dhomhsa na h-airm tha soills',
Thoir dhomhs' iad gun fhoill, a mhic Eirinn."
" Cha d' iarr gaisgeach mo lann riamh,
Ge d' iarradh, cha 'n fhaigheadh e m' àirm.
A Chonain, a 's dona fo sgiath,
Cha d'fhàg mis an sliabh, fo bhròn,
Gu'n ghéill Eirinn m'a sruth féin."
" A Chonain, a's laige làmh,"
Thuirt righ Mhòirbheinn, am mòr thriath,
" Na gabhsa na focail co dàn,
Gu 'm faicear na 's àirde do ghnìomh.
Tha Cuchullin fo chliu sa' bhlàr,
Uabhasach 's gach àit 'an d' théid.
'S tric a chual air a ghaisgeach bu shâr
Ard cheannard na Phàil an Eirinn.
Tog thus, a laoich, do shiuil bhàn
Gu Innis nan lann fo cheò.
Faic! Brà'-gheal ag aomadh thall
Air iomall nan càrn fo dheoir;
Tha ghaoth a' sanas 'na trom chiabh'
'G an togail o 'mìn-uchd bàn,
'S i 'g éisdeachd toirm oidhche o 'n t-sliabh
'S fonn fial o ghaisgich nan ràmh;
Tha 'barail gu 'n cluinn i t-fhonn
'S do chlàrsach lom air aghaidh a chuain."
" 'S fhada dh' éisdeas i gun bhrigh:
Cha tilleam o 'n strì a chaoidh.

C' uim am faicinn thu, Bhrà'-gheal mhìn,
Togail trom osna mu d' shaoi?
Chunnaic thus. a righ, mi fo bhuaidh
An iomadh cruadal lann is shleagh."
"Chithear a-rìs thu fo bhuaidh,"
Thuirt Fionnghal nan slige fial;
Eiridh do chliu anns an ruaig,
Mar dharaig air Chromla nan sliabh:
'S iomadh cath is còmhrag geur
Tha feitheamh riut fhéin, a laoich;
'S iomadh lot o d' làimh sa' bheinn.
Cuir, Oscair, na féidh air fraoch;
Togaibh fleagh is slige fhial;
Biodh anam an triath fo aoibhneas,
'S ar càirde an sòlas san raon."
Shuidh is ghabh sinn fleagh is dàn,
Dh' éirich anam Cuchullin gu h-ard;
Thill a neart do threun nan lann,
Bha aoibhneas air aghaidh thall.
Thug Ullin do 'n triath am fonn;
Thog Carull a ghuth air a mhagh;
Chobhair mi na bàird air an tom,
Mu charraid nan sonn 's nan sleagh,
Carraid 's na tharruing mi lann—
Cha tharruing mi lann ni 's mò;
Dh'fhalbh mo chliu air gnìomh a bh' ann.
Suidheamsa aig uaigh fo bhròn,
Uaigh nan cairde mòr nach mair.
Shiubhail an oidhch' air an fhonn;
Thàinig madainn thar tonn le sòlas.
Dh' éirich Fionnghal air an aird,
Agus chrath 'na làimh an t-sleagh;

Shìn e cheum mòr thar magh Léna,
Is lean sinn an treun 'n ar n-airm.
“ Sgaoil na siuil bhàn,” thuirt an righ,
“ Gabhaibh gaoth na frìth o Léna.”
Dh'éirich sinn air tuinn le fonn ;
Bha sòlas nan sonn gu mòr,
Air cobhar bàn an domhain ghlais.

# TIGHMORA.

## DUAN I.

---

GORM thonna na h-Eirinn an soillse ;
Ard mhonadh fo bhoillsge an là ;
Cranna ciar-cheann ag aomadh fo ghaoith,
Liath shrutha taomadh o chairn ;
Dà thoman uaine fo dharaig
Ag iadhadh 's a tarruing mu chaol-rath,
Caoin shiubhal an uisge ro' ghleannaibh ;
Air bruaich an uild an Cairbre féin,
A shleagh fo chomas an tréin r'a thaobh,
A dhearg shùil fo ghiorrag, 's e bròn.
Dh' èirich Cormac an anam an righ,
'S a lota gun chli, 'na thaobh.
Leth fhaicte bha 'n t-òg an dùbhra,
Fhuil chraobh-dhearg a' sruthadh o 'chliabh.
Thilg Cairbre a shleagh tri chuairt,
Tri chuairt chuir e 'n fheusaig fo làimh.
Chas e gu tric o ard cheum ;
Chrath e ruighe nam beud gu h-ard.

Mar nial am fàsach am mòr thriath,
Caochladh fo ghaoith nan sìan a dhealbh,
Na gleanna a bròn fo 'n fhireach,
Ma seach fo ghiorrag nam braon.
  Ghabh an righ a mhòr anam dha féin;
Ghlac e sleagh nan treun 'na làimh.
Thionndaidh 'shùil gu cùl magh Léna,
Luchd coimhead nam beud o chuan gorm.
Thàinig iad le ceumaibh fo fhiamh
Tric a' coimhead sìos o 'n t-sàil.
Dh' aithnich Cairbre mu chòrr righ nan gnìomh.
Ghairm e dorcha na triath' gu 'làimh.
Ghrad-thàinig ceum-fuaimear nan sonn,
An glas lanna lom anns gach làimh.
An sin bha Mòrla 'u duibhre ciar;
An sin bha Dalla nan ciabh sa' ghaoith,
Cormar ruadh ag aomadh air sleagh,
A' sealladh borb o thaobh a ghruaim.
B' alluidh do shùil chrom, a Mhalthos,
Fo shealladh do mhòr fhabhraid.
Sheas Foldath mar charraig an sruth
Cleith fo chobhar a dubh chruth,
A shleagh fhada mar ghiubhas nam mòr shliabh,
A thachras ri còrr ghaoith nan speur,
A sgiath làn do chomhara còmhraig,
A dhearg shùil an còmhnuidh gun fhiamh.
Iad' is triath' eile gun chunntas
A' dlùth-teannadh mu righ Eirinn,
'Nuair thàinig fear-coimhead a' chuain
Moranail gu cruaich mhagh Lena,
Bha 'shùile briseadh claon o 'cheann,
A bhile cam a' crith, 's iad liath.

"An seas triatha na h-Eirinn air chùl
Balbh mar bhadan na ciuin oidhche,
Mar gharbh choille balbh fo mhùig,
Is Fionnghal m' an tràigh a' boillsge,
Fionnghal a's uabhasaiche beum,
Ard righ nan treun o shruthaibh Mhòrbheinn?"
"Am faca tu 'n gaisgeach nach fann,"
Thuirt Cairbre, o spairn a chléibh,
"Am bheil a laoich lionor air tràigh?
An tog e sleagh chòmhraig o dhéigh,
No an d'thainig an treun an sith."
"An sìth cha d'thàinig e, righ Eirinn.
Chunna mi roi' 'n treun a shleagh shuas
Mar mhall theine bàis ag érirgh,
Fuil mhìltean a' leumnaich m'a cruaidh.
B' es' an ceud fhear bhuail an tìr
Làidir fo 'leadanaibh liatha.
Làn, fèitheach, garbh chalpan an righ,
'Cheuma gluasad gun stri air sliabh.
Air thaobh an tréin a chlaidheamh fiar,
An dara beum a caoidh nach iarr;
A sgiath leathan uabhasach 'na làimh,
Mar chearcal fuileach ré 's i làn,
Ag éirigh gu dàn ro' stoirm.
An sin Oìsian righ caoin nam fonn,
Mac Mhorni 'n sonn air ceann nan triath.
Leum Connal air a shleagh o'n tuinn;
Sgaoil Diarmad a dhonn chiabh;
Lùb Fillean a bhogha le mòrchuis,
Sealgair òg aig mòr shruth nan sliabh.
Co e sud air ceann nan treun
Mar gharbh shiubhal sruth o bheinn?

Co th' ann ach mac Oisein an triath,
Mar bhoillsge teine measg a chiabh,
Ma chùl a leadan fada 'n cuach,
'Fhabhraid dhubh leth cheilt an cruaidh,
A lann an iall a' triall r'a thaobh,
A shleagh 's e siubhal a boillsgeadh baoth.
Theich mi o gharg shùl an t-seoid,
A righ Thighmòra, nam mòr chliu."
"Teich thusa, fhir dhona gun fheum,"
Thuirt Foldath an gruaim fheirg,
"Teich-sa gu d' liath shruthaibh féin,
A mhic an anma ghainne fo mheirg.
Nach fhacas leamsa 'n t-Oscar donn?
Chunna mis an triath ri còmhrag.
An cunnart dheth na tréin tha n' sonn.
Togar sleagh le daoin' eil' air chòmhnard;
Is iomadh mac th' aig Eirinn cho mòr.
A righ Thighmòra nan ard chraobh,
Leig dhomhsa tachairt ris an t-seòd,
Is caisgidh mi 'n sruth mòr na dheann.
Tha mo shleagh nighte am fuil,
Mo sgiath mar bhalla Thùra."
"An coinnich Foldath 'na aonar na dàimh?"
Thuirt Malthos nam fabhrad ciar.
"Nach 'eil iad cho lìonor air tràigh
Ri coi'-thional garbh-shruth nan sliabh?
Nach iad féin na treuna thug buaidh
Thar Suaran nan cruaidh bheum,
'Nuair ghabh sliochd Eirinn an ruaig?
'S an tachair Foldath ri'n ceud treun?
A chridhe chèir an ardain féin,
Gabh spionnadh nan cèud dheth d' shluagh;

Thigeadh Malthos maille ri tréin,
Bha mo chlaidheamh fo bhéumaibh ruadh ;
Ach co a chuala gu fiar mo ghuth ?"
"A shliochd Eirinn a's uaine raon,"
Thuirt triath Chlaonrath nan caoin shruth,
"Na cluinneadh Fionnghal bhur briathra faoin ;
Na biodh sòlas air naimhdibh an diugh
A' cur spionna 'nan làimh san tìr.
Is treun sibh féin, a shiol nam blàr,
Mar ghaillinn o ghàir a chuain,
Mar stoirm a thachras ri sgeir aird,
Bheir coille gu làr o chruaich.
Ach gluaiseamaid ar spionnadh féin.
Mall mar thrèun choi'-thional nial.
Bidh giorrag air sàr mhac nam beum ;
Tuitidh 'gharbh shleagh gun fheum o 'n triath.
Chi sinn dubh-nial dorch a' bhàis,
Their iads, is faileus fàs m' an tuar,
Bròn air Fionnghal aosda na bàigh,
A chliu a' sìoladh o 'n tràigh gun bhuaidh.
Cha 'n fhaic air Mòrbheinn ceum a thriath ;
Bidh caoineach nam bliadhn' an Selma."
An sàmhchair chuala Cairbre ruadh,
Mar dhubh nial nan stuadh fo bhraon.
A sheasas dorch air Cromleac shuas,
Gus am bris an tein-athair a thaobh,
Lasaidh gleanna ri boillsge nan speur ;
Bidh tannais gun fheum fo shòlas.
Mar sin an sàmhchair sheas an righ ;
Ghrad-chulas le brìgh a ghuth.
"Sgaoilear a chuirm air Moi-léna ;
Thigeadh mo cheud bard a nall.

Olla nan ciabh dubh-ruadh, éirich ;
Gabh clàrsach righ Eirinn 'na d 'làimh ;
Siubhail gu treun Oscar nan lann,
Is iarr é a nall gu fleagh.
An diugh bidh cuirm is fonn sa' ghleann ;
Am màireach a bhrisear leinn sleagh.
Innis da gu 'n thog mi suas
Uaigh Chathuil fo luaidh nam bard ;
Thug mi a thruagh charaid do ghaoith.
Innis da gu 'n cualas m'a bhuaidh,
Air chliu aig sruth fuaimear Charuinn.
Cha 'n fhaic mi 'n so mo bhràthair treun ;
Cha 'n eil Cathmor nan ceud ri m' thaobh ;
Tha ar làmhan lag an airm.
'S nàmhaid Cathmor do strì nam fleagh ;
Is mòr anam mar dhearsa na gréine.
Ach brisidh Cairbre is Oscar an t-sleagh,
Thriatha Thighmòra, air còmhnard Léna.
Bu labhar mu Chathuil a bheul ;
Las m' anam dhomh féin le feirg :
Tuitidh es' air Moi-léna fo chreuchd ;
Am fuil éiridh mo chliu air leirg."
Shoillsich sòlas nan treun m' an cuairt ;
Sgaoil iadsa mu chrnaich Mhoi-léna,
Cuirm slige ga deasachadh shuas,
Fonn barda nan duan ag éirigh.
Chuala triatha Shelma an sòlas,
Shaoil gur Cathmor còrr a thàinig,
Cathmor còrr, ceann-uidhe nan dàimh,
Bràthair Chairbre nan ruadh chiabh.
Cha bu choimeas anama dhoibh ;
Bha solus speur an uchd an triath',

Air Atha nam bruach a thùr ard.
Seachd aisre gu talla nan sìan,
Air gach aisre sheasadh bard
Cuireadh coigrich gu clàr na fial;
Shuidh Cathmor fo choille nan sliabh,
Gus nach cluinnte leis trian do 'chliu.
 Thàinig Olla ruadh le dàn;
Ghluais Oscar gun dàil gu cuirm,
Tri cheud fo cheumaibh r'a làimh
Roi Léna nan làn-shruth gorm;
A liath-choin a' leum 'san fhraoch
'S an garbh chaoineadh a' sgaoileadh thall.
Chunnaic Fionnghal an sonn a' triall,
Thuit anam an triath fo bhròn
D' eagal Chairbre nan smuainte ciar
Measg slige nam fial ag òl.
Thog mo mhac sleagh Chormaic thall.
Ceud bard a bha nall air sliabh.
Cheil Cairbre am bàs a bha snàmh
Fo dhubhra san àm 'na chliabh.
Fleagh sgaoilte na sligean a' fuaim,
Dhealraich sòlas an eudan an t-sluaigh;
Ach sòlas mar ghrein a tha fann,
Claon dearsadh ro' mheadhon nan gleann,
Is e 'cleith a dheirg-chinn san stoirm.
 Dh' éirich Cairbre thall an airm
Tional dùbhra nam marbh 'na ghruaidh.
Chaisg clàrsaich nan ceud an toirm;
Chualas screadan nan sgiath m' an cuairt.
Fada thall air uchd nan sliabh
Thog Olla nan ciabh guth bròin.

Dh' aithnich Oscar comhara bhàis;
Ghluais is ghlac gun dàil a shleagh.
  "Oscair," thuirt an Cairbre ruadh,
"Tha mi faicinn sleagh buaidh na h-Eirinn,
Sleagh fhada Thighmòra nan stuadh
Boillsgeadh ann do làimh ag éirigh.
Mhic Mhòirbheinn nan coille ciar,
Sleagh, deagh ardan nan ceud righ,
Bàs am frìth do thréin o shean,
Géill i, mhic Oisein, gun strì,
Géill i do Chairbre nan carbad."
  "An géill mi," 's e fhreagair an treun,
"Na thug righ Eirinn nam beum cruaidh,
Na thug Cormac chiabh àillidh dhomh féin,
'Nuair a sgap mi fo bheum na Tuaith?
Thàinig mi gu talla na féile,
'Nuair a theich iad o Fhionnghal nam buadh:
Dh' éirich sòlas an aghaidh na h-òige;
Chuir am' làimh sleagh Thighmòra nan triath;
Cha d'thug e do lag i fo dhoruinn,
No dh' anam fo mhòrchuis gun ghnìomh.
Cha stoirm dhomh féin do dhubhra donn,
Cha theine bàis do shùil dhomh féin;
Cha 'n eagal dhomh do sgiath, no 'm fonn
O 'n Olla, tha lom do bheum;
A Chairbre, cuir giorrag air tràill,
Tha Oscar a ghnàth mar charraig."
  "Nach géill thu fhéin an t-sleagh gun dáil?"
Thuirt Cairbre, is ardan ag éirigh.
"Bheil t'fhocala stoirmeil is ard
Mu Fhionnghal air tràigh na h-Eirinn,
Fionnghal nan leadana liath,

O choille nan sliabh, o Mhòrbheinn ?
Bha bheuma riamh ri daoine fann.
Ach thigeadh e nall gu Cairbre ;
Mar fhaileus siolaidh è sa' ghleann,
No ceathach tha mall san fhàsach,
Tha 'g aomadh 's a' taomadh o Atha."
"Na 'm biodh an treun thog beum air fann,
A' tarruing gu teann air Cairbre,
Bheireadh Cairbre o Atha nan gleann
Eirinn uaine a nall gun armaibh.
Na labhair mu na tréin, a thriath ;
Tionndaidh claidheamh non sgiath riumsa ;
Ar spionna fo choimeas gu 'n trian ;
Tha Fionnghal nan sgiath cliùtach,
Ard cheannard nan ard thriath."
Chunnaic an cairde maraon
Dùbhra nach robh faoin m' an gruaidh.
Chualas toirm an ceuma claon :
Bha 'n sùile mar theine fo bhuaire,
Leth gach claidheamh o mhìle slios.
Chaisg Olla nam fios am fonn,
Olla ruadh nam brosnacha dàna.
Chrith anam an Oscair le sòlas,
Le sòlas a b' àbhaisd do 'n triath,
'Nuair ghluaiseadh corn caismeachd an righ.
Dorcha, mar thonn ciar a chuain,
Seal mu 'n éirich air stuaidh gaoth,
'Nuair dh' aomas a cheann gu bruaich,
Ghrad-thàinig sluagh Chairbre r'a thaobh.
A nighean Thoscair, c' ar son do dheoir ?
Cha do thuit an triath mòr nach faoin ;
'S iomadh bàs a bha 'g iadhadh m' an tòrr,

Mu'n d'aom am fear còrr air thaobh.
Faic mar thuiteas iad roimh 'n triath,
Mar choille nan sliabh san fhàsach,
An uair le feirg thig taibhs nan sian
Fo 'n oidhche gu dian o 'n àiridh,
A làmh sgaoilte mu cheannaibh nan crann.
Thuit Mòrla, Mathronnan fo bhàs;
Dh'aom Conachair air làr am fuil;
Theich Cairbre 'o lainn a mhòr shàit
E sìoladh 'bhàin fo dhùbhra dubh
Air culaobh cloiche nan cruth 's nan crom.
Thog e gu dìomhair a shleagh;
Bhuail esa taobh Oscair. Air sgéith
Thuit an gaisgeach air aghaidh sa' mhagh;
Air a ghlùn bha taice do 'n triath;
Bha 'shleagh fhada fhèin 'na làimh.
Faic Cairbre! 's e thall fo smùir.
Ghluais geura na cruaidhe ro' 'cheann
A'sgoltadh a ruadh-chiabh air chùl:
Mar charraig bhriste dh' aom an sonn,
A thuiteas grad o shliabh nan crom,
'Nuair chrathas Eirinn uain i féin
O bheinn gu beinn, o mhuir gu muir.
Cha 'n éirich Oscar donn a chaoidh:
E 'g aomadh ri copan a sgéithe,
Bha sleagh nan ciar bhàs ann a làimh.
Sheas Eirinn fada thall air sliabh.
An glaodh mar onfha garbh nan sruth;
Fhreagair Léna nan cruth am fuaim.
Chuala Fionnghal thall an toirm;
Ghlac e sleagh Shelma nam beum.
Sgaoil e cheum air uchd nan sliabh,

Ghrad-mhosgail o 'n triath guth bròin.
" Cluinneam ard iarguil a chòmhraig ;
Tha Oscar 'na aonar 'sa bhlàr.
Gluaiseadh sìol gharbh-threun na Mòrbheinn,
Is thugadh iad còmhnadh d'a lainn."
  Bu ghrad mo cheuma féin air raon ;
Leum Fillean thar fraoch Mhoiléna ;
Le neart ghluais Fionnghal nach faoin.
B' uabhasach an dealradh, bha 'g éirigh
O sgéith nam beum air treun nan sluagh.
Chunnaic siol Eirinn fada thall
Dealradh mall o cheann na leirg.
Dh' aithnich iad nach d' éirich gann
Do righ nan lann a bhròn feirg.
Bha 'm bàs ag iadhadh dall mu'n smuaintibh.
Thàinig sinne ; bhuail sinn còmhrag ;
Chaisg triath' na h-Eirinn ar gruaim.
'Nuair thàinig an righ 'na mhòr fhuaim,
C'e an cridhe bhiodh do dàna fo chruaidh ?
Theich iadsa o chruachaibh Mhoiléna,
An dubh bhàs a' beumadh 'nan ruaig.
Chunnaic sinn òg Oscar air sgéith,
'S a dhearg fhuil ag iadhadh m'a thaobh.
Bha sàmhchair mu eudan gach triath,
A' tionndadh gu' chulaobh fo dheoir.
Bha 'n righ a cleith a dheur féin
'Sa ghaoth o' bheinn na fheusaig léith ;
Dh' aom e cheann thar an treun ;
Thuit osna measg fhocal' o 'n triath.
  " Na thuit thu, Oscair shàir nan lann,
Am meadhon do gharbh astair féin !
Tha cridhe na h-aoise fo spairn
Faicinn chòmhrag a bhuineadh do thréin,

Na cathan do 'm bu chòir a bhi nall,
Chaidh 'n gearradh gu gann o chliu.
C' uin a chòmhnuidh's an sòlas air Selma?
C' uin ghluaiseas am bròn o Mhòrbheinn?
Thuit, o àm gu h-àm, mo chlann;
Tha Fionnghal an deireadh do' shìol.
Mo chliu a' sìoladh sìos o luaidh,
Bidh m' aois-sa fo thruaigh gun chàirdibh,
Mar nial do cheò am thalla féin.
Cha chluinn mi tilleadh o' bheinn mhac
Am meadhon mòrchuis is smachd airme.
Tuiteadh deoir o ghaisgich Mhòrbheinn;
Cha 'n éirich Oscar òg a chaoidh."
Thuít na deoir, a righ nan lann,
Cha robh anam gu gann mu 'n triath;
Ghluais esa gu còmhrag nan gleann;
Chaidh naimhde air chall roi' 'sgiath;
Measg an sòlais bha 'thilleadh an sìth.
Cha robh bròn air athair m'a mhac,
Thuit an comhstri an tlachd òige.
Ghluais iadsa gun deoir fo sgàile,
'Nuair shìnte air làr ceann an t-sluaigh.
Bha Bran a' donnalaich r'a thaobh,
Luath gruamach nan raon fo bhròn;
Is minic a ghluais iad maraon
Do sheilg is do ruadhaibh na fàsaich.
'Nuair a chunnaic e 'chairde m' an cuairt,
Ghluais a spairn gu luath fo chliabh
Osna nan triath arda fo h-aois,
Caoine nan con, is am fonn
A' briseadh trom o bheul nam bard;
Leagh sud m' anam féin fo bhròn,

M' anam nach do leaghadh riamh
An comhstri nan sgiath no 'n còmhrag ;
Bha e cos'lach ri cruaidh mo lainne.
" Giùlain mi gu m' chruaich, a thréin,
Tog clacha sa' bheinn do m' chliu ;
Cuir cabar an ruaidh rium féin,
Lann thana nam beum ri m' thaobh.
Togaidh sruth, an cian, an ùir ;
Chi sealgair gu cùl a' chruaidh ;
' So claidheamh gharbh Oscair fo smùir,
Ard mhòrchuis nam bliadhna chaidh uainn.' "
" Na thuit am mac a thug dhomh cliu ?
Nach fhaic mi thu, Oscair, a chaoidh ?
'Nuair a chluinneas triatha mòr m' an cloinn,
Nach cluinn mi san àm ort, a thriath ?
Bidh còineach air do chlachaibh liath ;
Bidh gaoth measg an ciabha fo bhròn.
Cuirear còmhrag gun thusa air sliabh ;
Cha lean thu eilid chiar mu thòrr.
'Nuair a thilleas an gaisgeach o strì
'S e 'g innseadh mu thìr nan Gall,
Chunna' mi uaigh aig an t-sruth,
Bha beucadh o dhubh nan carn,
Còmhnnidh gun leus do thriath ;
Thuit e le Oscar nan carbad,
Ceann nan garbh dha 'n dàn am bàs.
Theagamh gu 'n chlaonneam féin a ghuth ;
Bidh sòlas air dubh mo chléibh."
Thuiteadh an oidhche fo bhròn ;
Cha 'n éireadh le sòlas a' ghrian
An sgàile fiar na dòruinn.
Sheasadh na triatha mar scòrra

Air Moilén' nan tòrra fo mhùig,
Fo fhallus fuar gun luaidh air còmhrag.
Sgaoil an righ gu caoin am bròn
'S e togail a mhòr ghuth.
Mhosgail na treuna 'na chòir,
Mar o aisling a' traoghadh o dhubh.
“ Cia fada a thuiteas na deoir
Air Moilen' nan tòrr o Eirinn ?
Cha till dhuinn na treuna ni 's mò ;
Neart Oscair a chaoidh cha 'n éirich.
Tuitidh gaisgich 'nan laithibh féin ;
Cha 'n fhaicear sa' bheinn an triall.
C' àit am bheil ar n-athaire treun,
A shiol nam beum o 'n àm a dh' iadh ?
Thuit iad mar reulta fo thòrr,
Thog solus mòr air tìr fo mhùig.
Cha chluinn sinn ach fuaim an cliu ;
Ach bu chliùtach iadsa féin
Am bliadhnaibh nan treun a dh' aom.
Uabhasach is baoth na dh'fhalbh.
Mar sin a theid sinne o 'n raon
An laithibh fo chaol nam marbh.
Bitheamaid san àmsa fo chliu,
Is fàgmaid air chùl ar n-ainm,
Mar dhealradh na gréine gun smùir,
'Nuair a cheilear fo dhùbhra a ceann,
Fear astair fo bhròn is e triall
'G a cuimhneachadh san iar a dealradh.
Ullin, mo bhard féin fo h-aois,
Gabh long a tha faoin o 'n righ ;
Tog Oscar gu Selma nan raon.
Tuiteadh deoir o òighe nam frìth,

O ainnir nan làn uchd am Mòrbheinn.
Buailidh sinne còmhrag na h-Eirinn
Mu shìol nan treun a thuit le Cormac.
Tha lài mo bhliadhna fo smal;
Tha laigs ann mo ruighe nach gann;
Tha m' aithriche 'g aomadh o 'n nial
Gu faoin-astar an liath-mhic.
Cha tréigear an t-àite so féin
Gun dealradh ag éirigh do 'chliu.
Bidh m' anam mar dhearg shruth nan speur
Do bhardaibh nam beul ciuin."
Thog Ullin seoil bhàn ri Tuath.
Bhuail gaoth air a stuaidh o dheas;
Leum loingeas gu Selma thar cuan.
Sheas mise fo ghruaim thall
Gun fhocal mall gu cluais uam féin.
Bha fleagh is cuirm air sliabh Mhoiléna.
Chuir tuille is ceud gun bheud fo ùir
Garbh Chairbre nan tùr ard.
Cha chualas fonn o bheul gu 'chliu;
Bha anam fo smùir 's fo fhuil.
Chuimhnich na bardan an righ:
C' uim a bhiodh Cairbre an strì nan dàn?
Thuit truscan na h-oidhche m' an cuairt;
Chìte shuas o cheud craobh
Dealradh lasadh mu ghruaidh nan nial.
Shuidh Fionnghal fo dharach na h-airde;
Sheas Althan nan dàn 'na chòir
Le sgeul an dubh-bhròin mu Chormac,
Althan mac Chonachair nan seòd,
Caraid ghaisgich a mhòr charbaid.
Bha 'thuinidh mar ri Cormac féin

An Tighmora nan treun ghaoth,
'Nuair a cheileadh mac Shemo fo nial,
Air taobh Lego nan ciar shruth.
Bu bhrònach sgeul o Althan liath,
A rosga cur sìos nan deur,
Nuair a labhair gu còrr am bard.
" Grian bhuidh a' plaosgadh mu Dhòra,
An liath-fheasgar a' tòiseachadh thall,
Chrith coille m' an cuairt do Thighmòra
Fo ghaoith bha caochladh mu charn;
Thionail niala dubh fuar san iar,
Is dearg reul fo 'n sgiathaibh ag éirigh:
Sheas mi m' aonar air aomadh nan sliabh
Faicinn tannais air ciar nan speur.
Bha 'cheuma mòr o chruaich gu cruaich,
Sgiath leathan gun tuar air a thaobh.
'S e bh' ann mac Sheuma nam buadh;
'S math a b' aithne dhomh gruaim an laoich.
Shiubhail e na osaig féin;
Bha dorcha gun leus m' an cuairt.
Thuit m' anam fo bhròn gun fheum:
Ghluais mi gu talla nan stuadh,
Talla slige nam fuaim fial.
Mìle solus ag éirigh ard,
Làn cheud do na baird fo theud,
Sheas Cormac 'nam meadhon cho àillidh
Ri òg-renl ag eirigh san speur,
'Nuair sheallas i an sòlas ciuin
O chùl nan sliabh mùgach san ear,
A h-ùr dhealra a' glanadh o dhruchd
Gun smùir a' siubhal o lear;
Glùaisidh a h-astar sàmhach suas

Gun nial a' cleith fo ghruaim a leòis.
Claidheamh Artho an làimh an righ,
Is e ga tarruing an strì òige;
Tri chuairt a tharruing e le neart,
Tri chuairt dh'fhan fo bheart an lann.
A chiabha donn m'a ghuailibh shuas,
Las solus 'na ghruaidhibh òg.
Bha bròn domh féin m' an dearsa ghlan,
Bha gu tuiteam fo smal cho grad."
Thuirt an t-òg le fiamh a ghàire,
" Am fac Althan am bard an treun ?
'S trom claidheamh righ Eirinn bu shàire;
Bha 'ruighe ro làidir gu beum.
'S truagh nach coltach mi an còmhrag
Ri m' athair còrr fo mhosgladh feirg;
Thach'rinns' an iomairt nàn seòd
Ri namhaid mòr Chuchullin féin,
Ceanntàla nan garbh charbad.
Dh 'fhaoidte gu 'n druideadh bliadhna suas,
Althan nan duan, 's gu 'm bi 'n làmh so
Làidir an còmhrag nan treun.
An cual' thu mu mhac Shema an àigh,
Ceann-uidhe an ard Thighmòra?
Truagh nach eil e nall le 'chliu
Is a ghealladh san àm dhomh féin.
Tha barda ga fheitheamh le fonn,
Cuirm sgaoilte an talla nan teud.'
Chuala mi Cormac an sàmhchair;
Thuit deoir gu tlàth o mo ghruaidh,
Is mi gan cleith le m' liath-chiabh.
Chunnaic an righ mo dhubh bhròn.
' Mhic Chonachair nan còrr dhàn,

Bheil mac Shemo, nan lann ìosal ?
C' uim a bhriseas an osna gu dìomhair,
Na deoir a' dol sìos le do ghruaidh ?
Bheil Torlath nan carbad aig làimh,
Fuaim Chairbre nan ruadh chiabh ?
Thàinig iadsa, chi mi do bhròn ;
Triath Thùra nan tòrr fo smal,
Nach gluais mi do chòmhrag nan seòd ?
Cia mar thogas sleagh mhòr nan cath ?
Nam biodh mo ruighe mar Chuchullin,
Theicheadh Cairbre o 'n tulaich fo fhiamh ;
Mhosgladh cliu mo shinns're treun,
Thigeadh gnìomha fo dhéigh a nall.[*]
  Ghlac esa bogha crom 'na làimh,
Na deoir a' snàmh m'a ghruaidh
O rosgaibh reachdmhor an òg thriath.
Bha bhròn a' dorchadh trom m' an cuairt ;
Bha barda nan duan ag aomadh
Thar faoin thoirm an ceud clàrsach.
Bha mall aiteal thall air teudaibh ;
Bha fuaim ann gun fheum, is balbh.
Chualas, guth bha fada uainn,
Mar aon fhear fo ghruaim 's fo bhròn.
B' e Carull o aimsir na luaidh
Thàinig thairis o chiar nan sliabh mòr.
Labhair e mu bhàs Chuchullin,
M' a ghniomhaibh uile an cath nan seòd.
Labhair e mar sgaoil an sluagh
Ag iadhadh m'a uaigh an aird,
An arma air talla gun ghniomh ;
Cha robh comradh mu sgiath no còmhrag ;
Thuit esa chuir teine fo bheum.

‘ Co iadsa,’ thuirt Carull caoin,
Tha luath mar rudhaibh na’m faoin bheann ?
Co iadsa mar òg choill’ nan cranna
An ùrlar nan gleanna fo bhraon ?
Co ach clann Usnoth nan triath
O Etha nan liath shruth ?
Mhosgail an sluagh ri ’n taobh,
Mar neart teine air faobhair charn,
’Nuair a gluaiseas gu grad a’ ghaoth
Air a sgiathaibh faoin o ’n fhàsach,
Mala chiar nan scòrr a’ boillsgeadh ;
Seasaidh maruich fo shoillse air cuan.
Chualas sgiath Chathbaid fo fhuaim.
Chunna’ gaisgich an gruaidh Nathois
Neart is buaidh Chuchullin féin :
Mar sin a bha ’cheuma air fraoch.
Thà còmhrag air taobh na Légo,
’S og Nathos nan lann fo bhuaidh :
Thig an triath gasda gu h-ealamh
Gu do thalla, a righ Thighmòra.’
‘ Faiceam gu h-ealamh an triath,’
Thuirt Gorm-shùil nan ciabha donn ;
‘ Ach tha bròn a’ dùbhradh mo chléibh
Mu Chuchullin nan sgiath ’s nan sonn ;
Is minic air Dora nan sìan
Ghluais sinne gu séilg nan ruadh,
Is minic a chòmhra mu threunaibh,
Air gnìomhaibh ’s air beumaibh mo shinns’re,
Mo shòlas a’ dealradh ’s ag éirigh.
Suidh-sa sìos, a Charuill féin,
Aig cuirm nan teud, is cluinneam dàn.
Is taitneach a ghnà do ghuth ;

Tog am fonn mu chliu Chuchullin,
'S mu Nathos nan cunnart o Etha.'
  Grad a mhosgail an là o stuadh
Le 'uile dhearsa ruadh o 'n ear.
Thàinig Crathain gu talla nam buadh,
Mac Geal-làmh, a bhuail an aois.
'Chunna' mi dubh-nial san fhàsach,
A righ nan sàr thriath an Eirinn:
Bu nial e do réir mo smuainte—
Ach sluagh so tha dùnadh mu lear.
'S fear mòr, is a cheuma fo neart,
A ruadh chiabh ma seach anns a ghaoith,
Sgiath a' boillsgeadh ri soillse o 'n ear,
Sleagh fhada a' casadh 'na làimh.'
  'Gairm e gu cuirm Thighmòra,'
Thuirt òg righ a' sìoladh gu soillse;
'Gairm e gu talla nam mòr thriath,
Mhic Geal-làmh nan gnìomh 's nan dàn.
'S e 'n gaisgeach o Etha a th' ann,
E tighinn a nall fo chliu.
Ceud fàilte air coigreach nan treun,
An caraid thu féin do Chormac?
Charuill, 's gruamach e 's cha chiuin;
Tha e tarruing o 'chùl an lann.
An e so mac Usnoth fo chliu,
A bhaird a chuir as ùr na bh'ann?'
  'Cha 'n e mac Usnoth a th' ann,
Ach Cairbre, do namhaid fo cholg,
C' uim a thàinig thu fo lainn,
A thriath dhubh-ruaidh nam mala borb?
Na tog do chruaidh a thréin air righ.
C' uim a ghluaiseas gun strì do luaths?'

Ghluais es' ann a dhùbhra ciar;
Ghlac e làmh an righ 'na làimh.
Chunnaic Cormac féin am bàs,
Lasair feirg a' snàmh m' a shùilean.
'Tréig so, a thriath Atha nam beud;
Thig Nathos an treun le còmhrag.'
'Tha thu dàna am meadhon mo thalla,
'S mo ruighe neo-neartor fo lainn.'
Ghluais an claidheamh suas ro' 'chliabh;
Thuit an talla a shinns're an triath,
A chiabha àluinn sgaoilt' air thalamh,
Is deathach na fala m' an cuairt.
'Na thuit anns an talla,' thuirt Caruill,
'Mac Artho bu taithrise fial,
Gun sgiath Chuchullin bhi mar ris,
No sleagh athar, am mòr thriath?
Is brònach sibhs, a chruacha Eirinn,
Is e gun éirigh measg a shluaigh.
Sìth le t-anam féin, a Chormaic,
Chaidh thusa fo dhorcha an òige.'
Ràinig focala Charuill suas
Gu cluais Chairbre nan ruadh chiabh.
Dhuin e na barda fo dhùbhra;
Bha eagal air m'a lann a shìneadh
Gu bard, ge dorcha cli a chliabh.
Fada bha sinne fo bhròn.
Thàinig Cathmor còrr, an triath;
Chual e ar guthan o 'n chòs:
Thionndaidh e 'shealladh gu fiar
Air Cairbre nan ciar smuainte.
'A bhràthair Chathmoir,' thuirt an seòd,
'Cia fada bhios bròn air m' inntinn,

Do chridhe gun chaomh mar charraig,
Do smuainte làn fala, is dorcha?
Ach 's bràthair thu do Chathmor féin,
Bidh Cathmor le feum an còmhrag.
Cha choltach ar n-anamà, a thréin,
Thusa, 's laige làmh an còmhstri.
Tha solus mo chleibhsa fo smal
Le gnìomhaibh cas mo bhràthar.
Cha chuir barda fonn air mo chliu;
Their iadsa, 'Bha Cathmor treun,
Ach bha 'bheuma air taobh Chairbre.'
Theid iadsa thar m' uaigh gun leus;
Cha chluinnear mo chliu a chaoidh.
A Chairbre, tuasgail-sa na baird;
Is iadsa clann an àm chaidh sìos;
Cluinnear an gutha air ard,
'Nuair dh'aomas gu làr ar sìol,
Sìol righre Thighmòra nan crann.'
Thàinig sinne mach mar thuirt,
Chunna' sinn an curaidh 'na neart;
Bu choltach e, a righ, ri d' òige,
'Nuair thog thu an toiseach a mhòr sgiath.
Bha eadan mar thuar na soillse,
Grian a' boillsgeadh gun nial air speur.
Cha robh dorcha air astar a ghruaidhe.
Thàinig e le mìlte do shluagh
Gu cobhair Chairbre nan ruadh chiabh.
A nois a dhioghailt a bhàis,
A righ Mhòirbheinn nan ard chraobh."
"Thigeadh Cathmor," a fhreagair an righ;
Tha mo làmhsa an strì nan treun;
Tha 'anam am mòrchuis a' boillsgeadh;

Tha 'ruighe an soillse a neirt,
A chòmhraga 'g iadhadh mu chliu.
An t-anam beag mar chearb do cheò,
Tha còmhnuidh mu loch gun ghaoith.
Cha ghluais e mu na cruachaibh mòr,
Eagal gu 'n tig 'na chòir 's e faoin,
Osag fhiar o fhaobhar nam beann;
Tha 'chòmhnuidh am meadhon nan carraig
A' gluasad gath tannais a' bhàis.
Tha ar n-oig're, a ghaisgeàcha treun,
Mar an sinns're fèin fo chliu
'N an òige measg chomhstri nam beum.
Thuit iadsa le beus san ùir.
Tha Fionnghal féin an dùbhra mall
Nam bliadhna thall. Na tuiteam féin,
Mar dharaig thar sruth a tha gann;
'Na ghaire tha ceuma an t-sealgair,
'S i sìnnte seargta fo gharbh-ghaoith;
Cia mar thuit an crann so féin!
'S e feadaireachd 's a leum air falbh.

Togar suas am fonn, an aird,
Fonn sòlais a bharda Mhòirbheinn.
Cuirear dìchuimhn air àm a dh'fhalbh;
Biodh gach anam mu gharbh chòmhrag.
Tha reulta a sealtuin o nial,
An sàmhchair dol sìos gu tuinn.
Grad thig an dearsa gu h-iar
A' feuchainn gu 'n trian naimhde Chormaic.
Fhillein, a mhic, gabh mo shleagh,
Gluais gu Mòra nam mala ciar;
Biodh do shealladh aig astar nan sliabh;
Coimhid gu 'n trian ar naimhde;

Coimhid astar Chathmoir na fial.
Cluinneam fuaim tha fada thall,
Mar charaig nan carn tha tuiteam sìos
An gleannaibh fiar nan ciar fhàsach.
Buail-sa an sgiath air an àm,
Mu 'n tig iad a nall ro' 'n oidhche,
Eagal tuiteam do chliu na Mòirbheinn.
Tha mis am aonar an so, a thriath;
Na tuiteadh mo chliu an ciar na h-aoise."
  Chualas ard guth caoin nam bard;
Tha aomadh an righ air sgéith Thréinmhoir;
Thuit cadal mu shùilean an tréin,
Sàmhla còmhraig ag éirigh 'na inntinn.
Tha 'n sluagh fo chadal balbh 'm' an cuairt.
Tha Fillean dubh-ruadh ri naimhdibh;
Tha 'cheuma air cruachaibh nan stuadh;
Chuala sinne air uair a sgiath.

# TIGHMORA.

## DUAN II.

---

Athair nan triath garbh, a Thréinmhoir,
Ard-chòmhnuidh leat an fhior-ghaoth,
'Measg thorunn dubh-ruadh nan speur!
Tein-athair a' beumadh nan nial.
Fosgail talla ciar nan stoirm,
Thigeadh barda le toirm nan dàn;
Thigeadh iad o 'n àm a dh'aom,
Le clàrsaichibh faoin a nall.
Cha lag a thuineas an ceò mall;
Cha shealgair sruth gann an còmhnard,
'S e Oscar nan carbad a th' ann
O leirg nan cath garbh 's nan còmhrag.
Is grad do chaochla-sa, mo mhac,
O do dhreach air chiar Mhoiléna;
Tha 'n osag ga d' thilleadh fo smachd,
'Nuair is fuaimear a neart air speuraibh.
An seall thu mu 'n athair, tha faoin
Ri taobh shruth gàireach na h-oidhche?

Tha triatha Mhòrbheinn fo chadal air raon;
Cha do chaill iadsa mac o shoillse.
Chaill sibh gaisgeach treun an còmhrag,
A thriatha Mhòrbheinn nam fuaim ard.
Co 'n gaisgeach bu choimeas do 'n òg threun,
Ri taobh garbh chomhstri nam blàr,
Mar dhùbhra trom nan uisge dòmhail?
C' uim tha m' anam féin fo mhulad?
Bu chòir da bhi lasadh an cunnart,
Eirinn ri mo làimh le neart,
Righ Shelma 'na aonar le feart.
'Na aonar cha bhi m' athair treun,
'Nuair a dh'éireas sleagh fhada dhomh fhéin.
Ghluais mi am armaibh gu grad,
Mo chluas ri guth lag na h-oidhche.
Cha chualas sgiath Fhillein nam buadh;
Chrith m' anam mu luath mhac an righ.
C' uim thuiteadh treun nan ciabha donn?
C' uim thigeadh naimhde nall ro' 'n oidhche?
Fada thall bu bhalbh am fuaim,
Mar onfhadh truagh o loch na Léige,
'Nuair thraoghas uisg' o thaobh gu taobh,
An là tha caoin is reotha mall,
An eigh uile briseadh 's a' beucadh,
Sìol Làra coimhead crom nan speura
A' gabhail dhoibh féin an stoirm.
Chunnas Fillean dorcha balbh,
Ag aomadh thall o charraig Mhòra.
Chual e glaodh nan naimhde mall,
Ghluais giorrag air 'anam le sòlas.
Bhuail farum mo cheum a chluas;
Ghrad chas e le fuaim a shleagh.

"An d' thàinig mac oidhche an sìth?
No 'n tachair thu le strì ri gruaim?
Is naimhde an so, naimhde an righ;
Labhair mìn, neo fairich cruaidh,
Cha sheasar an so le fear faoin,
Tha mar sgéith do thriath Mhòrbheinn."
"Na seasadh gun fheum no gu faoin
Sìol Chlatho nan caoin rosg mall.
Tha Fionnghal 'na aonar an aois,
Dùbhra dùnadh m'a laithibh tha falbh.
Tha dà mhac aig righ nan triath,
Dha 'm bu chòir dealradh measg cath;
Dha 'm bu chòir bhi mar theine nan sliabh
D'a cheum 's e dol sìos mar ghath."
"Mhic Fhionnghail," ghrad fhreagair an t-òg,
"Cha 'n fhada sleagh mhòr ann mo làimh;
Cha lìonor comharra mo lainne.
Teine nach gann m' anam féin,
Triatha Bholga dlùthadh m' an cuairt,
Sgiath Chathmhoir nan cuacha fial
An garbh thional thall air an t-sliabh.
An sìn mi sìos mo cheum 'nan còir?
Do 'n Oscar ghéill a mhàin mo luaths
An comhstri mu chruachan Chòna."
"Fhillein, na gluais-sa 'nan còir;
Na tuiteadh am fear òg gun chliu:
Chualas air m' ainmsa am fonn,
Theid mise null 'nuair is eiginn.
O thruscan ciar na h-oidhche ciuin
Chi mise gu 'n cùl an sluagh.
C' uim a bha d' aithris mu 'n Oscar?
C' uim a mhosgladh leat osunn mo chléibh

Cuirear air chùl am mòr thriath,
Gus an sìoladh na siana o 'r taobh.
Na seasadh mulad measg a' chunnairt,
No deoir thuirse an sùil nan sonn.
Dhi-chui'nich athaire an sàr chlanna
Gu deireadh lanna blàir is airm.
Thionndaidh 'n sin am bròn as ùr,
Fonna glan o thuirse nam bard,
Conar, brathair còrr do Thrathal,
Ceann nam fear dha 'n dàn am bàs.
Fuil a naimhde mu mhìle sruth,
Le 'chliu lìonadh gleanna Eirinn
Mar aiteal beusach gaoith' 's i fann.
Chruinnich cinneacha mòr Ullin;
Chuir iad cuireadh gu righ nan lann,
Gu righ o shinns're mòr a' mhonaidh,
Sìol Shelma nan curaidh nach fann.
Triatha Eirinn o dheas ag éirigh
An dùbhra dùinte 'n ardain thréin;
An dubh chòs Mhuma dlùtha ri cheile,
An sanas mhùig am focala féin.
'Is minic,' thuirt iadsa, 'mu 'n tom
Chìte tannais lom nam fear,
Feuchainn an crutha dubh-dhearg crom
O charradh bhriste lom na lear,
Cur cuimhne mu chliu nam Bolg.
C' uime,' thuirt iad, 'bhiodh Conar 'na righ,
Sìol coigrich na strì o Mhòrbheinn?'
Thàinig iad mar shruthaibh o shliabh
Measg farum an ceud chlann.
Bha Conar mar charraig an triath;
Briseadh, thaom iad sìos o 'lainn.

Ach thill iadsa minic is tric;
Thuit, a Shelma, do shlìochd am blàr;
Sheas an righ measg uaighibh nan treun,
Is eudan fo bheud ri làr:
Thrus 'anam e féin fo smachd;
Chuir e comhara 's clach air sliabh,
Anns an tuiteadh an triath le cliu,
'Nuair a thàinig 'na neart fo sgéith
Mòr Thrathal o neulaibh Mhòrbheinn,
Bràthair Chonair am mòr thréun.
Cha d'thàinig an gaisgeach leis féin;
Bha Colgar gun bheud r'a thaobh,
Colgar mac do righ nan lann
Is ainnir nam mall rosga gorma.
Mar Threunmor an truscan do dhealan
A' tearnadh o thalla nan sian,
Measg torrunn cur dòruinn o thalamh
Air dubh-dhruim na mara fo nial,
Mar sin a bha Colgar an cath
'S e caitheadh 's cur as an raoin.
Mòr sòlas athar féin mu 'n triath.
Thàinig iuthaidh gu dìomhair air treun:
Dh'éirich clach-dha gun deur air sliabh:
Dìolaidh 'n righ a gharbh mhac fhéin.
Bhoillsg Treunmor an còmhrag mar dhealan;
Threig Bolgai an talamh fo bheud.
'Nuair thill sìth do raon a' bhàis,
'Nuair ghluais gorm-thonn an treun do Mhòrbheinn,
'N sin chuimhnich an righ a mhac féin;
Thuit sàmhach o' cheud na deòir.
Ghairm barda nam fonn tri chuairt

Aig còsaibh nam fuar-thonn dòmhail
Anam Cholgair, triath gharbh nam buadh
G' a chruachaibh o thalamh a' chòmhraig.
Chual e iadsan 'na cheò mall,
Chuir Trathal a lann an còs,
Ball sòlais do 'mhac am bàs."
"A Cholgair, mhic Trathail," thuirt Fillean,
"Bha cliu dhuit measg dhaoine, 's tu òg:
Cha do sheall an righ air mo lainn-sa,
A bha dealradh san àm air chòmhnard,
Tha mise dol maille ri sluagh
'S a' tilleadh le buaidh gun chliu.
Tha naimhde druideadh oirnn, a thriath,
Tha farum air sliabh fo mhùig,
Tha farum an casa mar thorrunn
'S e gluasad fo thalamh gu baoth,
'Nuair a chrathas na beannta an cranna,
'S nach éirich mall anail o ghaoith
Air mala ghruamaich fhuair nan speur."
Thionndaidh Oisian grad air a shleagh.
Thog mi lasair air magh o gharbh chraoibh.
Sgaoil mi air a' ghaoith am fuaim.
Sheas Cathmor nam buadh o 'cheum;
Sheas e mar charraig a' boillsgeadh
Measg seacharan na h-oidhche ghaothair,
'Nuair ghlacas an osag an sruth
'Ga dhlùthachadh tiugh fo eigh.
Mar sin a sheas cara' nan dàimh;
Thog osna nan carn a chiabh;
Treun a's mò 'shiol Eirinn a th'ann,
Righ Atha nan garbh shruth ciar.

" A cheann nam bard," thuirt Cathmor féin,
" Fhonnar, gairm triath' na h-Eirinn ;
Gairm Cormar is dearg-ruadh ciabh,
Gairm Malthos a's fiadhaiche fàbhrad ;
Thigeadh gruaim Mharonnain a nall,
Is Foldath an ardain fhiar ;
Faiceam dearg-shùil Thurloich nan lann ;
Na dìchuimhn' Hidala, an triath ;
Is caoin a ghuth an cunnart baoth,
Mar fharum a' bhraoin a thuiteas mall
Mu 'n fheasgar air seacadh nan raon
Aig Atha nan sruth traoghta gann ;
Is ciuin am fuaim air cluain an fheoir,
Torrunn briste nan speur a falbh."
Thàinig iad 'nan armaibh grad
Dh'aom gun stad gach ceann r'a ghuth,
Mar gu 'n labhradh tannas o nial
O 'n sinns're 's iad triall na h-oidhche.
Uas'ach an dealra dubh-ruadh
Mar eas Bhrùmo tuiteam an toirm
'Nuair a ghluaiseas tein-athair ro' 'n dùbhra
Mu shùilean fir astair an stoirm,
Critheas e truagh measg a thriall',
'S e feitheamh ri gréin o 'n ear.
" An sòlas do Fholdath," thuirt an righ,
" Dortadh fola an strì na h-oidhche ?
An gann a bheuma measg bruaillein na frìth,
'Nuair a lasas gath laithe an soillse ?
Cha lìonor ar naimhde m' an chuan ;
C' uim bhiodh truscan na gruaim oirnn fèin ?
Is àillidh solus do na tréin,

A tha bualadh bheud o'n tìr.
Faoin do chomhàirl-sa, thriath Mhòma;
Cha 'n'eil sùile Mhòrbheinn fo rosg.
Mar iolaire faire nan còrr thriath
Air còineach na scòrr-bheinn ard.
Biodh gach triath fo nial le shluagh,
Neart dòmhail nam fuaim ard:
Mu 'n ear an solus gluaiseam féin
A thachairt nan ceud mu Bholga.
B' fhuasach, ge h-iosal an treun
Mac Dubh-shùil nam beud Borbail."
"Cha 'n ann gun chomhara," thuirt Foldath,
"Ghluais mo cheuma fa chòir nan triath:
An soillse bhuaileadh leam an còmhrag
Le Cairbre an comhstri nan sliabh.
Ach dh'éirich a chlachsa gun deoir;
Cha robh bard do righ Eirinn air uaigh.
'M bi sòlas aig naimhdibh 'n fhir mhòir
Air còineach is scòrrbheinn nan cruach?
B' e mo charaid féin a bh' ann;
'S iomadh focal, air àm bha dìomhair,
A lùb sinn mu shàmhchair nan gleann
An còs Mhòma nan ard thriath,
'Nuair bha thusa do bhalachan faoin
A' leantuinn air raon nan cluaran.
Le gaisgeachaibh Mhòma ri m' làimh
Bheir mi mach fo lainn na naimhde,
O dhùbhra dùint' an cruachan féin.
Tuitidh Fionnghal gun fhonn air sliabh,
Righ nan leadana liath o Shelma."
"Am barail leat, fhir a's laige làmh,"
Thuirt Cathmor fo sgàth feirge;

"Am barail leat gu 'n tuit an sonn
Gun iomradh no fonn an Eirinn?
Nam biodh na barda féin an sàmhchair
Mu chloich air tràigh do righ Shelma,
Bhriseadh fo 'n anail an rùn,
'S bhiodh anam fo chliu do 'n righ.
'S ann 'nuair thuiteas tusa sa' bhlàr,
A dhì-chuimhneas barda am fonn.
Dorcha gruamach thusa féin,
Ge d' tha ruighe nam beum an còmhrag,
Mar mhòr thional dòruinn nan speur.
An dì-chuimhn do Chathmòr righ Eirinn
An tuineas caol gun leus an uaigh?
An dì-chuimhn domhsa féin an Cairbre,
Mo bhràthair garg nach tréig mo luaidh?
Chomharaich mi dealra an t-sòlais
Bha siubhal le mòrchuis nan gnìomh
Air 'inntinn sìos fo niala dubh,
'Nuair a thill mi le cliu o shliabh
Gu Atha nan sìan is nan sruth."
  Mòr, fo fhocal ard an righ,
Gu fhine féin a ghluais gach treun;
Iad ag aomadh mu chrualaich na frìth,
Dealradh faileis an strì nan reulta,
Mar thonna an cala nan scorrbheinn
Fo ghaoith an comhstri na h-oidhche.
Ri daraig shìn an righ e féin,
Sgiath bhallach nam beum an gruaim.
Ri carraig air làimh do 'n ard-threun,
Sheas coigreach nam beus o chuan,
Gath soluis a rùin fo chiabh,
O Lumon nam sliabh 's nan ruadh,

Is fada thall a chualas guth
O Fhonnar nan cruth 's nam fonn;
Le gnìomhaibh trom an àm o shean.
Chailleas air uairibh na dàin
An toirm Lùbhair nach gann fuaim.
  " Thuinidh Crothar," thuirt am bard,
" An Atha nan alda gorma.
Le mìle craobh o shlios nan carn
Dh'éirich talla nan ard chuirm,
An sin bha tional baoth an t-sluaigh
M' an cuairt fleagh righ a's guirme sùil.
Co esa measg triath nam buadh
Bu choltach ri Crothar fo chliu ?
Las gaisgich am fianuis an triath ;
Bhris osna gu dìomhair o òigh
Laoch cliùthar Alnecma nan sliabh,
Ceann fineacha ciar nam Bolg.
  Bhuail e sealg an Ullin chaoimh
Air faobhar còinich nan Druim-ard.
O choille sheall ainnir nan laoch,
Nighean Chathmhìn, m' an luaidh na baird,
Gormshùil ghlan bu chaoine làmh.
Bhris a h-osna gu dìomhair mu 'n t-sonn.
Bha aomadh gruaidh ainnir nan triath
Measg seachran a ciabha donn.
Choimhid ré ro' oidhche, 's i làn,
Air ruighe bàn a' gluasad thall.
Bha 'smuainte mu Chrothar nan dàn,
An ciar aimsir nan aisling mall.
  Tri làì sgaoil Cathmin an cuirm ;
Air a' cheathramh thog toirm na ruaidh.
Ghluais Caomh-làmh gu seilg nan tom,

Mar shiubhal nam fonn a ceum.
Thachair i ri Crothar an triath
An ais're chumhainn nan sliabh faoin.
Thuit bogha is iuthaidh o 'làimh ;
Thionndaidh i gu mall a gruaidh
Leth cheillte fo tlàth chiabhaibh.
Mhosgail rùn an tréin gu luath ;
Thug e ainnir nam buadh gu Atha ;
Thog barda am fonn 'na còir.
Thuinidh sòlas mu chòir nighinn Chathmhìn.
Mhosgail ardan o Thurloch nam beum,
Og threun a thug rùn agus annsa
Do gheal-làmh nan rosga caoin.
Thàinig e le còmhrag gu Atha,
Gu Alnecma nan eilide ruadh.
Ghluais Cormul amach gu strì,
Bràthair do righ nan carbad ;
Ghluais a mach ; ach thuit an triath ;
Bhris osna air sliabh o 'shluagh.
Sàmhach is mòr thar na sruthaibh
Thàinig dubh-ghruaim neart an righ ;
Thaom e an nàmhaid o 'n tìr,
O Alnecma nam frìth, is thill e
Measg sòlais Chonlàmha nan teud.
Bhuail cath air cath ; thaom fuil air fuil ;
'N àm oidhche chìte mìle cruth
Air iomall ard niala na h-Eirinn.
Thionail o dheas gach ard thriath
Mu sgéith Chrothair is ard fuaim.
Thàinig e le bàs a nall,
Gu aisre gann a naimhde féin.
Thuit deura o òighe na h-Ullin,

'S iad a' coimhead ri mullach nan sìan :
Cha tearnadh òg shealgair o mhonadh ;
Tha sàmhchair a' dubhadh san tìr :
Mall is truagh an osag thall
Am feur a tha gann air uaigh.
   Tearnadh mar iolair nan speur
Le 'uile sgéith fhuaimear r'a thaobh,
'Nuair a thréigeas e ghaoth le sòlas,
Thàinig mac Thréinmhoir nam beum,
Conar treun, garbh làmh nan creuchd,
O Mhòrbheinn nan treun 's nan craobh.
Thaom e 'neart air Eirinn ghuirm,
Am bâs dubh borb air chùl a lainne,
Leth-fhaicte le 'cheumaibh mòra.
Theich sìol Bholg o thriath nan lann,
Mar fhear astair o shruth nach gann,
A bhriseas o fhàsach nan sian,
'S a bhuaineas an talamh o 'n t-sliabh
Le crannaibh fuaimear garbh.
Ghluais Crothar an còmhrag, an treun ;
Theich Alnecma fo bheud o leirg ;
Shiubhail an righ, ach mall a cheum ;
Anam mùchtà fo bhròn feirg'.
Dhealradh leis mu dheas 'na dhéigh,
Mar ghréin foghair nach 'eil treun,
'Nuair a thig i an truscan nan nial,
Gu Lara nan sruth 's nan sian :
Bidh dealta air seacadh nan raon ;
Tha 'n dealra gu faoin fo bhròn."
   " C'uim a mhosgladh am bard dhomh féin,"
Thuirt Cathmor an treun, " na seoid
A thréig an leirg, ge mòr an cliu ?

'N d'aom tannas do chluas o mial
Gu Cathmor chur sios o 'n raon
Le sgeulaibh faoin an àm o shean?
Sibhs a chòmhnuidh's an cirb nan nial,
Mar osaig shian bhur guth dhomh féin,
A ghlacas ceann nan cluaran dubh,
A' sgaoileadh leth 'fheusaig air sruth,
Tha guth ìosal am meadhon mo chléibhe,
Nach buail cluas eile le fuaim.
Dha 'anam tha smachd air righ Eirinn,
'S cha 'n fhàg e 'na dhéigh an còmhrag."
'Shìolaidh sìos am bard an oidhche
'S e 'g aomadh gun soillse thar sruth,
A smuainte air laithibh an Atha,
'Nuair a chualas le sàr a ghuth;
Bha deoir a' tuiteam sìos le 'ghruaidh,
Gaoth fhuar is i fuaim 'na fheusaig.
Thuit cadal mu ghorm shùilean Eirinn.
Cha robh cadal do threun m'a shùilibh.
Dorcha 'na anam ag éirigh
Garbh Chairbre nam beud fo smùire
Chunnaic e gun fhonn no dàn
Air osaig a' snàmh na h-oidhche.
Mhosgail is ghluais e cheuma
Air iomall nan ceud gu 'n cùl,
'S bhuail e sgiath chopach nam beum.
Thàinig fuaim air mo chluais sa' mhùig
Air mala ghruamaich chòinich Mhòra.
"Og Fhillein, tha 'n nàmhaid a' triall;
Ceart chluinneamsa sgiath nam blàr.
Seas, a ghaisgich, an cuaich nan sliabh;
Chi mise gu 'n trian na sàir.

Ma shaltraicheas sluagh thar mo bhàs
O chopa tog ard am fuaim;
Dùisg Fionnghal air faire nan carn
Seal mun siubhail a chliu 's a bhuaidh.
Mi gluasad an torrunn nan arm,
Mo gharbh cheum thar sruthaibh a' leum,
Bha 'g iadhadh tre 'n dùbhra ro' shàr,
Righ Atha nàm blàr 's nam beum,
Ghrad-thàinig righ Atha fo shleagh
Air mo shiubhal ro' mhagh am mùig.
An sin a bhiodh an còmhrag garbh
Mar thanais nam marbh a' spairn,
A' cromadh o nialaibh, tha falbh,
Taomadh gaoith air faobhar nan carn;
Mar fhaiceadh Oisian arda shuas
Cruaidh cheanna-bheart righre na h-Eirinn,
Sgiath iolair a' sgaoile m' an cuairt,
Measg iomairt nam fuar ghaoth:
Measg 'ite bha reul a' boillsgeadh.
Chaisg mi san oidhche mo shleagh.
"Tha ceanna-bheart nan righre a'm chòir!
Co thusa, mhic dubhadh nan speur?
Am bi cliu do shleagh Oisein, fhir mhòir,
'Nuair a thuiteas an còmhrag an treun?"
Ghrad-aom e a shleagh o cheann,
Mo choinneamh a' fàs an cruth mòr.
Shìn e anns an oidhch' a làmh
'S e labhairt focail chòrr nan righ.
"A chara' taibhse faoin nan sonn,
'Na thachair an dùbhra sinn féin?
C'uim nach fhacas do cheum, a sheoid,
An laithidh sòlais Atha nan teud?

C'uim a thogar ortsa sleagh ?
Chi grian sinn air magh an còmhrag,
'Nuair a thionndaidh's gu beud an dà righ
A' dealradh an strì na mòrchuis.
Chi gaisgich 'n ar déigh am ball
Am mòr eagal m' an àm o shean ;
Chi iad e mar àite fuaith
Cur sòlais is gruaim mu 'n inntinn."
"An dì-chuimhn iad," fhreagair mi féin,
"Aite coinneimh do thréin an sìth ?
Bheil cuimhn' a' chòmhraig an còmhnuidh
Cho taitneach do mhòrchuis nan triath ?
Nach fhaic sinn le sòlas na raoin,
'S na sgaoil sinns're nach b'fhaoin am fleagh ?
Ach lìonar ar sùile le deoir
Air an leirg dha 'n robh còmhrag nan treun.
Eiridh chlachsa féin air aird,
Measg còinich nan carn ciar
Le focail do bhliadhnaibh nach d'fhalbh.
'Nuair chaillear thusa, chlach nan saoi ;
'Nuair a thraoghas sruth Lùbair o lear,
Aomaidh fear astair a thriall,
An cadal air sliabh nam fear :
Gluaisidh ré mar chearcal dubh
Thar a cheann an aisling nan cruth ;
Thig sinne suas 'na shealladh faoin,
A' cur a chuimhne air an raon.
C'uim a thionndaidh's tu cho dorch,
Mhic Borbair nan colg fiar ?"
"An dì-chuimhn, mhic Fhionnghail nan lann,
Cha bhi sinne a' snàmh nan gaoth,
Ar gnìomha an dealra nach gann

Roimh shùilibh nam bard a chaoidh.
Tha dùbhra dubh mu Atha féin;
Tha righ bu treun gun dàn, gun fhonn.
Bha dealra glan a' briseadh riamh
Do Chathmor o 'chiar inntinn,
Mar ré is i coimhead o nial
Measg torrunn dubh-ruadh na h-oidhche."
  "Mhic Eirinn," fhreagair mi féin,
"Cha 'n'eil m' fhearg dol 'na dhéigh gu h-ùir;
Ghluais mo ghamhlas* mar iolair nan speur
O naimhdibh fo bheud is smùir;
Cluinnear leis na baird le fonn;
Bidh sòlas air sonn sa' ghaoith."
  Dh'éirich anam an righ air aird,
Tharruing e a lann o thaobh;
Chuir e 'dealra glan a'm' làimh;
Le osna an sàmhchair uam féin
Ghluais Cathmor nam buadh treun.
Lean mo shùil an laoch 's e falbh
Mar gharbh-chruth tanais a' boillsgeadh,
'Nuair a thachras baoth shamhla nam marbh
Air fear astair am balbh na h-oidhche,
An truscan ciar nan sliabh fo ghaoith;
Bidh 'fhocala mar fhonn o shean,
Le madainn o lear a' sileadh
An cruth leth dheanta do mhùig.
  Co e sud o Lubar thall
O thruscan nan gleann do cheò?
Tha drùchd nan speur m'a cheann;
Tha 'cheuma gu mall fo bhròn.
Co ach Carull o 'n àm a dh'fhalbh

* ghallt'nas.

O chòs Thùra nan garbh sheòd.
Chi mi 'n còs dorcha an carraig
Ro' cheò a tha tarruing do 'n aonach.
Theagamh gu 'm bheil an t-ard thriath
Cuchullin air sgiathaibh na gaoithe,
Tha lùbadh nan craobh r'a thaobh.
Is taitneach fonn am madainn chiuin,
O bhard Eirinn nam mòr chliu.
Tha tonna a' briseadh 's a' falbh
Gu dòmhail fo 'n garbh eagal féin,
Iad a' cluinntinn thu 'g éirigh le fuaim
O thalla nan stuadh, a ghrian.
Fuasach thu 'na d' uile thréin',
A mhic nan speur, 'nuair ghluaiseas bàs
Le leadan làn a's gloine sgèimh,
'Nuair chuireas tu do niala còrr
Air seacadh nam mòr shluagh.
Ach 's taitneach do dhearrsa do shealgair
'Se suidhe fo gharbh fhuaim nan stoirm,
'Nuair sheallas tu o bhriseadh nan nial
A' boillsgeadh a chiabh fo bhraon,
Esa coimhead sìos air gleann,
Air sruthaibh nan àld gun ghruaim,
'Nuair a thearnas na ruaidh o charn.
Cia fada dh'éireas tu air còmhrag,
Mar mhòir sgéith, làn fala nan speur?
Chi mi bàs ealàmh nan triath
Mar dhùbhra ag iadhadh mu d' ghnùis.
C'uim a tha iadhadh focail Charuill?
Bheil bròn air mala gun bheud?
Cha 'n'eil gruaim air a shiubhal a' tarruing,
Tha sòlas 'na theine treun

Am boillsgeadh a sholuis gun mhùig.
Théid thusa air chùl do là féin;
Thig ortsa àm riabhach na smùir,
'S tu dlùthadh 's a' crith ro' do speur.
"Taitneach dhòmhsa guth a' bhaird;
Taitneach do m' anam am fonn,
Mar fhras chiuin na maidne thall
Gluasad ro' ghleann le caoin fhuaim,
'Nuair sheallas grian o cheò nan carn
'S e 'g éirigh gu mall o chruaich.
Cha 'n àm so, a bhaird, do dhàn,
No gu suidhe a bhàn le fonn.
Tha Fionnghal fo armaibh sa' ghleann.
Faic dealra o sgéith nam buadh.
Tha ghnùis a' dorchadh measg a chiabh,
Sìol Eirinn air sliabh cho dòmhail.
Nach fhaic thus, a Charuill, an uaigh
Air bruaich nan sruth fhuaimear o charn,
Tri chlacha le 'n liath-cheannaibh shuas
Fo dharaig tha cromadh o 'n aird?
Tha righ gun leus an sin fo smùir.
Thoir 'anam as-ùr do ghaoith.
Bràthair e do Chathmor féin;
Fosgail talla nan speur do 'n t-sàr;
Fuadaich-sa le fonn a ghruaim
O thanas dubh-ruadh Chairbre.

# TIGHMORA.

## DUAN III.

---

Co esa mu ghorm shiubhal Lubhair?
Co fo lùbadh crom-charn nan ruadh,
Ard ag aomadh ri craoibh o chùlaobh,
Reub osag an dùbhra nan cruach?
Co th' ann ach Mac Chumhail an treun,
Tha lasadh measg deireadh nam blàr?
Tha 'liath chiabh air osaig o bheinn,
E tarruing garbh Luno nan lann.
Tha 'shùile garg air leirg Mhoiléna,
Air naimhdibh treun tha gluasad ciar.
An cluinn thu guth an righ ag éirigh,
Mar bhriseadh treun nan sruth o shliabh,
'Nuair a thig iad o fhuaim nan cnoc
Air raon tha fo sheacadh na gréine?
  Garbh chearbach a thearnas an nàmhaid,
Shìl Shelma nan crann, bi suas;
Bithibhse mar scòrr ar talmhuinn
An ciar shlios fo charradh nan àld.

Gath sòlais air m' anamsa féin
Mi faicinn nan treun am chòir;
An uair is lag an nàmhaid thall
Cluinnear osna o spairn mo chléibh:
Tha m' eagal mu ghluasad a' bhàis
Air a' chliu so tha snàmh a'm' dheigh.
Co thairneas gu còmhrag an lear,
Gu Alnecma nam fear treun?
'S e m'àmsa féin garbh àm a' chunnairt;
An sin a dhealras guineach mo lann:
Mar sin a rinn iad féin o shean
O Threunmor, fear riaghlaidh nan gaoth;
Mar sin a thearnadh sìos gu lear
Mòr Thràthal fo ghormadh nan sgiath.
  Grad aomadh nan triath gus an righ,
Gach ciar dhiubh a' strì mu 'n bhlàr
Le iomradh nan gnìomh an robh brìgh,
Gach sùil ag iadhadh mu Eirinn gu mall.
Ach fada roimh na seòda treun
Sheas mac Mhorni nam beum cruaidh;
An sàmhchair sheas an gaisgeach féin.
Co nach cuala mu fheum o Ghall?
Anam mòr fo dhealradh nan gnìomh,
A gharbh làmh gu dìomhair ma lainn,
An lann a thug e o Shrumon suas,
'Nuair a cheileadh o chruadal Morni.
Sheas Fillean o Shelma thall
Air sleagh am measg falbhan a chiabh.
Tri chuairt thog e shùile mall
Air Fionnghal an spairn o chliabh.
Shìolaidh sìos gun bhrìgh a ghuth,
Cha robh Fillean fo dhubhadh nam blàr.

Ghrad-shìn e thall a cheum,
Is sheas e fo bheud thar sruth,
A dheoir a' dlùtha gu tiugh' m'a ghruaidh.
O àm gu àm a bhuail fo 'shleagh
Liath chluaran nam magh le 'chrann.
Cha robh e gun fhaicinn do 'n righ,
'S e sealltuinn o thaobh a shùla.
Chunnaic a mhac féin fo strì
Na sòlais bha dìreadh 'na urla.
Thionndaidh e measg anam mhòir
An sàmhchair gu Mòra nan ùr-choill';
Cheil e a dheoir fo 'chiabh.
An sin chualas o thriath an guth.
"A cheud mhic Mhorni nan cruaidh lann,
A charradh nan carn fo stoirm,
Tarruing mo chòmhrag gu blàr
Mu mhuintir nan sàr 's mu Chormac.
Cha mhaide balachain do shleagh,
Cha dhearrsa gun seagh do chruaidh.
Mhic Mhorni nan garbh each sa' mhagh,
Faic do naimhde; air t'aghairt, is buail.
Fhillein, seallsa air an triath,
Nach robh riamh an còmhrag mall;
Ach cha las a mhòr anam gu thrian
An ard charraid nan sgiath garbh:
Fhillein, seallsa air an triath,
Tha cho làidir ri Lubar o shliabh
Gun chobhar, gun trian gàire.
Air Mòra nan nial air faire
Chi Fionnghal o 'n aird an strì.
Bi-sa, Oisein, ri làimh t'athar
Air sruth tha 'g a chaitheadh o bheinn.

Fàgaibhs' a bharda, am fonn;
Gluaiseadh Selma gu lom a chòmhnaird;
'Se mo raon deiridh a th'ann;
Cuiribh dearrsa nach gann sa' chòmhrag."
Mar mhosglas suas gu grad a' ghaoth
'Na garbh aomadh air faobhar a' chuain,
'Nuair a thogas an dorchadas baoth
Faoin thanas air taomadh nan stuadh
Thar Innis nan cruaidh leac,
Innis dubh-chòmhnuidh do cheò
'S an doimhne mhòir an ciar nam bliadhna;
Cho uabhasach ri sin am fuaim
Bha 'g éirigh o shluagh air an raon.
Bha Gall le 'cheumaibh ard air ceann,
Liath dhearrsa nan àld fo 'leumadh;
Thog na barda fonn r'a thaobh;
Bhuail e o àm gu àm an sgiath.
An truscan na h-osaig o shliabh
Chluinnte gu 'thrian am fonn.
"Air Cròna," so mar thuirt na baird,
"Brisidh sruth o ard na h-oidhche
Atadh an iadhadh nan àld
Gu dearrsa na madainn is soillse;
'N sin thig e gu h-ìosal o charn
Le cragaibh nan ceud crann a' boillsgeadh.
Biodh mo cheuma fada o Chròna;
Tha 'm bàs a chòmhnuidh uime féin.
Bithibhse mar shruthaibh o Mhòra,
Shìol Mhòirbheinn is dorcha nial.
Co tha 'g éirigh o charbad Chlùtha?
Tha 'm monadh â' dùbhradh roimh 'n righ,
A chiar choill' a' freagradh ri fuaim,

Ri dealan a chruaidh' a' boillsgeadh.
Faic e measg a naimhde treun,
Mar thanas nan leum colgach,
A sgapas na niala o bheinn;
Is e marcachd air steud na fiar ghaoith?
Co ach Morni nan each srannach?
Bi-sa mar t'athair, a Ghaill.
  " Tha Selma fosgailt fada thall,
Làmha baird a' crith mu chlàrsaich,
Deich gaisgich le daraig o 'n aird
Talla farsaing bu shàr fleagh.
Tha dearrsa gréine air an t-sliabh
Stuadh osaig gu ciar air an fheur.
C'uim tha thus' a Shelma, cho sàmhach?
Tha 'n righ a' tighinn a nall le 'chliu.
Nach uabhasach garbh fhuaim na strì?
Tha gloine na sìth m'a' ghruaidh.
B' uabhasach garbh fhuaim na strì,
Ach thilleadh an righ le buaidh.
Bi-sa mar d'athair, Fhillein."
  Ghluais iad fo chaoin fhonn nam bard;
Bha 'n arma air ard a' gluasad
Mar luachair nan raon san fhoghar,
A ghéilleas fo aghaidh nan gaoth.
Air Mòra sheas an righ fo chruaidh;
Bha 'n ceò a' cur suas m'a sgéith,
'S i ceangailt ri géig nan cruach
Air cragan dubh-ruadh Chormuil.
An sàmhchair sheas mi féin r'a thaobh
Mo shùile claon ri coille Chromla
Air eagal gu 'm faicinn air raon
Sluagh an comhstri nach faoin còmhrag,

Bhiodh m'anam a' leum sa' chath,
Mo leth-cheum romham air an t-sliabh.
Bha dearrsa m' an cuairt o mo chruaidh ;
Bu choltach mi ri sruth o Thromo,
A chuireas gaoth lom fo 'eigh
An truscan ciar na h-oidhche.
Chi balachan sud air an àird
Glan fo dhearrsa tlàth o 'n ear ;
Tionndaidh e chluasa 'na cheann
Gun iongantas gann m' an t-sàmhchair,
Cha 'n ann ag aomadh thair an alltan
Bha Cathmor mar ard òigfhear,
'Nuair chlosas caoin shìth an raon.
Ghluais esan an còmhrag a nall,
Mar stuadh ciar ard o mhòr chuan.
'Nuair chunnaic e an righ air Mòra,
Mhosgail anam na mòrchuis gu h-ard.
" Am buail righ Atha féin am beum,
Gun ard righ nan treun san raon ?
Fholdaith, gluais mo chairde gu feum ;
'S gath teine thu féin nach 'eil baoth."
Ghluais a mach Foldath o Mhòma
Mar neul, truscan còmhnuidh nan taibhs.
Tharruing e mar theine fo bhuaireadh
Lann chruaidh o chruachann a thaoibh,
Is dh'iarr e gu còmhrag gluasad
H-uile cinneadh gu luath san fhraoch ;
Mar stuaidh dhruimionn ghlas dol suas,
Thaom ard neart nan sluagh air an raon.
Bu mhòrchuiseach garbh a cheum féin,
A dhearg shùil fo fheirg 's i claon.

Ghairm e triath Chormuil o 'n Dùn
Ratho nan tùr; is chual e.
"A Chormuil, tha 'n t-aisre fo d' shùil;
Sud uain' i air chùl an nàmhaid;
Cuir do ghaisgèacha treun a null,
Eagal Shelma fo smùir ar fàgail
'S gun caisgte mo lann o chliù.
A bhaird Eirinn a's uaine snuagh,
Na éireadh guth ri cluais le dàn,
Sìol Mhòrbheinn a' tuiteam mu 'n stuadh
Gun fhilidh, gun luaidh, fo lainn,
Droch naimhde thréin Chairbre o thuath.
Tachraidh air fear astair, fo chiar,
Dubh-cheathach nan sliabh air Léna,
Mu 'n taibhse fo ghiùlan a' triall,
Mu lochan nan liath-chuilc ag éirigh.
Gu siorruidh cha tréig iad an talamh,
Gun fhonn, gu talla nan gaoth.
Cormul a' dorchadh is e siubhal;
A chinneadh a' dubhadh air a chùl:
Thuit iad sìos fo chraig a' bhruthaich.
Thuirt Gall ri Fillean òg o Shelma,
A shealladh falbh gu mall an déigh
An dubh-shùilich thalmhaidh o Ratho;
"Am faic thu ceuma Chormuil thall?
Biodh do ruighe-sa garbh is làidir;
'Nuair a chuireas tu 'n triath sin air chùl,
Thig air t'ais as-ùr do Ghall,
An so tuiteam sìos sa' chòmhrag
Measg choi'-thionail mhòir nan sgiath."
Ghluais comhara truagh a' bhàis,

Fuaim fhuasach fhàs sgéith Mhorni.
Thaom a ghuth o Ghall. Air ard
Dh'éirich Fionnghal an carn Mhora.
Chunnaic e iad o thaobh gu taobh
Ag aomadh mar aon an còmhrag.
Dearsadh air a dhubh charn féin
Sheas Cathmor o cheud sruth Atha;
An dà righ mar thanasaibh speur
A' seasadh leo féin air dà nial,
'Nuair thaomas iad a mach a' ghaoth
Togail stuadh baoth a' mhòr chuain,
Na gorm thonna 'g aomadh 'nan còir
Le comhara lorg nan torc,
Iadsa sàmhach a' dearrsadh thall
Gaoth togail gu mall an ceò-chiabh.
Gath dealain an airde nan speur!
Co e féin ach treun lann Mhorni?
Tha 'm bàs air ciar astar do dhéigh,
A ghaisgich nan geur bheum an còmhrag,
Thu trusadh nam fear an cearb d'fheirge.
Mar òg chrann a bhuaineadh o bheinn
Le h-uile gheug féin r'a thaobh,
Thuit Turlath, uchd arda nam buadh,
A bhean ghasda, an aislinge faoin,
A' sgaoilleadh aig baile a làmha,
A ruighe bàn do thilleadh an triatha,
'S i fo chadal an iomal nam mòr shruth
Measg falbhan a troma chiabh.
'S e 'thanas a th'ann, Oighchaomha;
Ghabh do ghaisgeachsa còmhnuidh air làr.
Na éisd-sa ri gaòthaibh nan stuadh;
Na gabh iad mar fhuaim o 'sgéith,

Aig a shruthaibh chaidh briseadh fo airm;
Ghluais thairis a toirm a chaoidh.
An sìth cha robh Foldath 's a làmh';
Bha e 'g iadhadh 's a' snàmh am fuil.
Thachair Conall ris anns a' bhlàr
Cur ma seach cruaidh lanna is fuaim.
C'uim a chitheadh mo shùile na triatha?
Tha thu, Chonnaill, fo liath nan ciabh.
Caraid nan coigreach a bh' ann,
'N Dunlòra nan carn còinich,
'Nuair a thrusadh na speura sa' ghleann,
Bhiodh fleagh gun bhi gann sgaoilte;
Chluinneadh sìol coigrich a' ghaoth,
An sòlas nach faoin m' an bhord.
Mhic Charthuinn nam buaidh lann,
C'uim a shìn thu féin thall am fuil?
Tha aomadh craoibh sheaçai mu d' cheann;
Tha teann ort sgiath nach 'eil slàn;
Tha do dhearg-fhuil air uisge nan sliabh,
Fhir bhriseadh nan sgiath àillidh.
Thog Oisian a shleagh am feirg;
Ghluais Gall thar an leirg gu Foldath;
Chaidh lagaich ma seach o thaobh;
Bha 'shealladh nach faoin air Mòma.
Thog na triatha sleagha riabhach a' bhàis
Gun fhaicinn gun dàil thàinig iuthaidh;
Ghrad ghluais i do Ghall ro' a làimh;
Air talamh thuit a lann le fuaim.
Og Fhillean fo gharbh sgéith Chormuil
'Ga sgaoileadh mòr fa chòir an triath'.
Chuir Foldath suas a sgairteachd gheur
A mhosgladh gu feum an raon,

Mar osaig o fhaobhar nam beann,
A thogas na lasaire mall
Mu Lumon nan crann fuaimear.
“ Mhic Chlatho nan gorm shùl mall,
Og Fhillein,” thuirt Gall, “ thu fhéin
Gath teine nan speur ard,
A thuiteas air ciar chuan nam beuc
’S a cheanglas suas sgiatha nan stoirm ;
Thuit Cormul fo d’ lainn gu ’chùl.
Is òg tha thu ’n cliù do shinns’re.
Na gluais-sa cho grad, a thriath,
Gun chobhair om’ sgéith nom’ shleagh.
Tha mise mar dhaoi air an t-sliabh ;
Ach éiridh air àird mo ghuth ;
Cluinnidh sìol Shelma an fhuaim,
Bidh ’n cuimhne air buaídhe dh’aom.”
Ghluais a ghuth air gaoith nan carn ;
Bhuail a shluagh gun dàil an cath ;
Is minic a chual iad e féin
An Sruthmon nan treun san t-seilg,
’Nuair a ghairm e gu dearg is ruadh.
Sheas e ard am measg a’ bhlàir,
Mar dharaig an sgàile nan stoirm
O àm gu àm an truscan ciar ;
Air uairibh feuchainn a liath chinn :
Tionndaidh an sealgair a shùil gu h-ard
O chaolrath nan àld is na luachair.
Tha m’ anam a’ d’ dhéigh-sa, Fhillein,
Troimh astar glan caol do chliu ;
Tha thu ’g ioman nan naimhde do chòir ;
Tréigidh Foldath, ge mòr e, an learg.
Ach thuit an dubh oidhche fo nial ;

Chualas stoc Chathmhòir fo fhuaim;
Chuala Selma guth o 'n righ
O Mhòra nam frìth fo cheò.
Thaom na baird am fonna féin
Mar dhealta air tréigeadh a' bhlàir.
Co thigeas o Shruthmon nan àld
Am measg falbhan nan àill' chiabh,
'S i brònach le ceumaibh mall
A gorm-shùil a nall gu h-Eirinn?
C'uim tha Emhir chaoin fo bhròn?
Co tha coltach ri mòr nan cliu?
Theiring e sìos anns a' chòmhrag;
Thill mar chòrr theine nial;
Thog e 'lann dhubh-ghorm am feirg;
Shiòlaidh iadsa fo mheirg o Ghall.
Tha sòlas, mar aiteal o ghleann,
A' tigh'nn a nall mu ghruaidh an righ;
Tha chuimhne mu chomhrag o shean,
Mu laithibh beuma treun a shìnns're,
'S e faicinn a mhic fo chliu.
Mar shòlas o ghréin gun nial,
'S i coimhead sìos air craoibh a ghluais
Fo dearrsa suas air gruaidh nan sliabh,
'S i crathadh 'na h-aonar a cinn
O thaobh nan gleann; mar sin bha 'n righ
Fo shòlas mu Fhillean a mhac.
"Mar shiubhal an torruinn air sliabh,
Raon Làra fo chiar is sàmhach,
Mar sin a bha ceuma Shelma
Taitneach is garbh do mo chluais.
Bha farum mòr thilleadh nan triath
Mar iolair gu ciar nan carn

'N déigh reubadh na faoibh air sliabh,
Donn shìola nam fiadh san aird,
Tha sòlas bhur sinns're san nial,
A chlann nan sruth liath o Shelma."
B'e so guth oidhche nan caoin bhard
Air Mòra cruachan ard nan ruadh.
Ghluais boillsge o cheudaibh daraig,
A bhris 's a tharruing gaoth o Chormul.
Bha cuirm is fleagh sgaoilte air thalamh;
Shuidh gaisgich fo fhaileus an arm.
Bha Fionnghal an sin fo a neart,
Sgiath fìreoin m'a bheart a' fuaim
Caoin osag a' bualadh o 'n iar,
A' siubhal gu 'n trian ro' 'n oidhche.
Is fhada sheall an righ m' an cuairt;
'N sin thogadh leis suas a ghuth.
"Tha m' anam fo chall do shòlas,
Mi faicinn briseadh mòr mo chairde.
Tha aomadh craoibh bu mhòr, gu làr,
Is thaom a' ghaoth gharbh mu Shelma.
C'àite bheil Triath Lòra nan dùn?
C'uim bhiodh Connal air chùl aig fleagh?
C'uin a dhì-chuimhn esa dàimh
Measg farum a shàir thalla?
C'uim tha sibh sàmhach am fhianuis?
Cha tuit thu, Chonaill, sìos ni 's mò!
Tachradh sòlas ri t'anam, a thriath,
Mar dhearrsa o ghréin a' soillseadh.
Gu ma luath do thriall gu d' shinns're
Measg torrunn gun ìsleadh na gaoith.
Tha d' anam, Oisein, mar ghath dealain;
Soillsich suas cuimhne an righ.

Mosgail a chòmhraga an gleannaibh,
'Nuair a ghluais e 'n toiseach gu strì.
A Chonaill, bu liath do chiabha féin;
Bha t'òige, a thréin, measg m' òige:
An aon là chuir Carthonn gu beinn
Ar bogha gu leum nan ruadh
Gu Dunlòra nam baoth stuadh."

"Is iomadh," thuirt mi fhéin, "an dàn,
Ar n-astara nall gu Eirinn,
Innis àill' nan ceud gleann uaine.
Is tric a thog sinn suas na seoil
Air stuaidh nam mòr shiubhal gorm,
'Nuair thàinig sinn an laithibh a dh'fhalbh,
Le cobhair gu garbh shliochd Chonair.
Mhosgail strìtha ard nam fuaim
Air Alnecma nan cruacha deas,
Aig siubhal Duthùla nan stuadh,
Faoin chobhar a gluasad fo eas.
Le Cormac theiring sìos gu blàr
Dubh-carthonn, an sàr o Shelma.
Cha 'n ann leis féin a theiring an triath;
Bha Connal an ciabh òige
A' togail f'a chòir a shleagha.
Fo d' fhocal-sa ghluais iad gu strì
Le cobhair gu righ na h-Eirinn.

Mar gharbh neart briseadh o mhòr chuan
Thionail Bolga gu cruaidh chòmhrag,
Colc-ullamh ard cheannard nan sluagh,
Triath Atha nan stuadh gorma.
Thaom iad cath sa' chéile air raon;
Las Cormac an taobh na strì
Glan mar chruthaibh a shinns're féin.

Ach fad'as fear cobhrach an righ
Ghearr Carthonn nam frìth na naimhde,
Cha do chaidill làmh Chonaill ri taobh
A mhòr athar air aomadh nan sliabh.
Ach choisinn Colc-ullamh an raon.
Mar cheò a tha taomadh 's a' triall,
Theich a ghaisgich o'n triath Cormac.
Las claidheamh Dubh-charthuinn fo bhuaidh;
Las Conall fo chruaidh is sgéith mhòir,
Chuireadh fasgath air cairdibh fo 'n ruaig,
Mar charraig air chruaich nan scòrr,
'S an ceanna fo ghiuthas a' fuaim.
Thuit oidhche air Duthùla nan sìan;
Ghluais sàmhach na tréith air an raon,
Garbh shruth o na cruachaibh dol sìos;
Cha robh Carthonn gu 'thrian ri leum.
' C'uim a sheas thu, m'athair féin?
Tha mi cluinntinn nan treun air chùl.'
' Teich, a Chonaill, teich o'n raon;
Tha mo neartsa gu faoin is fann;
Fo lota thréig mi am blàr;
Leig sìth-thàimh do shàr an oidhche.'
' Cha bhi thu a'd' aonar,' thuirt Conall,
Measg dòruinn is dorrain a chléibh;
' Mar sgéith na h-iolair tha mo sgiath
Eadar cunnart an tréith 's a naimhde.'
Chrom e thar athair an dùbhra,
Dubh-carthonn nan cliu fo shuain.
Mhosgail là, is thuit an oidhch';
Cha robh bard ann an soillse air sliabh,
A cheuma fo iadhadh a smuainte.
Cia mar thréigeadh Conall an uaigh,

Gun a chliu bhi fo luaidh nam bard?
Chrom e 'm bogha air àros nan ruadh,
Fleagh dhìomhair mu chruachaibh nan carn.
Seachd oidhche leig e cheann air uaigh;
'Na aisling fhuar bha athair treun
An cearb nan dubh osag gun tuar,
Mar cheò a' dol suas o Légo.
Ghluais ceuma Cholgair a null,
Bard Thighmòra nan ard fhuaim.
Fhuair Dubh-carthonn nan lann a chliu
'S e dealradh air gaoith a thuar."
"Is taitneach," thuirt an righ, "dhomh féin
Ard chliu nan treun air cheann nan triath,
Dha 'm bi bogha gu làidir am feum,
'Nuair a thaisicheas bròn iad gun fhiamh.
Mar so féin biodh m' ainm fo chliu.
'N àm gluasad o thùr nam bard
Dealradh glan air m' anam 's e 'g éirigh.
A Charuill, chinn-fheadhna nan lann,
Gabhsa bard, is tog an uaigh.
An nochd biodh Conall fo phràmh
'N a thigh caol gun leus an suain:
Na biodh anam a ghairbh thréith
Air seacharan an ciar nan gaoth.
A' priobadh gu gann air Moiléna
Chithear solus o'n ré am measg chraobh',
Tha 'g aomadh o thaobh nan gleann;
Tog clachan fo bhoillsge tha fann,
Dhoibhs' uile thuit thall sa' bhlàr.
Cha bu thréith iad féin; ach bha 'n làmh
Co làidir ri tréin anns a' chath.
B' e mo neart iad an cunnart nan lann;

Mo charraig an àm nan gath,
Am monadh air an d'éirich suas
Sgiath fhuaimear iolair mo chliu.
'S iadsa thog dealradh do bhuaidh;
Na di-chuimhnich, a Charuill, an ùir."

Labhar o làn cheud do bhardaibh
Dh'éirich ard marbh fhonn na h-uaighe.
Ghluais Carull rompa air a' charn;
Mar thoirm o shruth aonaich tha 'm fuaim
A' taomadh m'a cheum 's e triall.
Bha sàmhchair an gleannaibh Mhoiléna,
Gach aon dhiubh fo iadhadh nan àld
Siubhal eadar na h-arda ciara.
Bha m' aomadh-sa thall thar mo sgéith,
Gutha tairis o thriall nam bard;
Fonn a' sìoladh o'n ceumaibh gu thrian.
Bha m' anam a' lasadh gu h-ard,
Leth-dheanta na focala trom
A' briseadh nam fonn air a' ghaoith.
Mar sin fhéin a chluinneas a' chraobh
An gleannan cumhann nam faoin bheann
Guth an eàrraich ag iadhadh m' a taobh,
A duille a' taomadh m' a ceann,
'S a' fosgladh fo ghathaibh na gréine
Crathaidh a geuga 's i na h-aonar,
Toirm seillein an aonaich m' an cuairt:
Chi sealgair le sòlas a h-aomadh
O sheargadh 's o mhaoile nan cruach.

Sheas Fillean òg 's e fada thall,
A cheann-bheart air làr a' boillsgeadh,
A dhubh chiabh gun trusadh m' a cheann,
Gath soluis, mac Chlatho, a' soillseadh.

Chual e guth an righ le sòlas;
Bha aomadh a chòrr thréin air sleagh.
  "A shàir mhic," thuirt Fionnghal nan carbad,
"Chunna' mi do gharbh ghnìomh an còmhrag;
Bha sòlas air m'anam gun mhùig.
Tha cliu ar sinns're, thuirt mi fhéin,
A' briseadh o speuraibh nan nial.
A mhic Chlatho, tha thusa treun,
Ach ro theinndi an strì nan sliabh.
Biodh do ghaisgich air do chùlaobh;
'S iad do neart air urlar nan gleann.
Mar sin cha d'imich mise riamh,
Ged nach robh mi fo fhiamh naimhde:
Bi'dh tusa fada fo do chliu,
Is chi thu ùir is uaigh nan sean.
Tha cuimhne na thuit a' tigh'nn suas,
Gnìomh bliadhna nam buadh a bh'ann,
'Nuair theiring mi an tùs o chuan
Air innis a's uaine gleann.
Bha éisdeachd gach cluais ri a ghuth;
Sheall an ré o dhubh nan nial;
Bha liath cheò ag éirigh o shruth,
Glas chòmhnuidh nan cruth a bha triall."

# TIGHMORA.

## DUAN IV.

---

“ Fo DHARAIG,” so labhair an rìgh,
“ Shuidh mi sìos ri carraig nan sruth,
’Nuair dh’éirich Conall thall o chuan
Le sleagh Charthuinn nan ciabha dubh.
Fada uainn sheas an triath
A’ tionndadh air sliabh a shùilean.
Bha chuimhn’ air athair is a thriall
Air monadh fo chiar is uaine.
Dhorchaich mi san àite féin,
Mo smuainte fo smùir a’ dol suas
Air m’ anam mar cheò air beinn.
Ghluais romham righre Eirinn thall ;
Is tharruing mi mo lann gu leth,
’Nuair thàinig na gaisgich a nall
Togail sùile gu sàmhach ma seach.
Mar nialaibh dubh speura iad féin
Feitheamh ri beumaibh beoil o ghuth,

Mo ghuth mar ghaoith tha tlàth is treun,
Chuireas o speur gach ceò is dubh.
Sgaoil siuil gheal fo fhocal suas
Ri gaoith a bha fuaim o Chòna;
Bha tri cheud òig-fhear a' chuain
A' coimhead cruaidh chopan a' chòmhraig:
Air a' chrann an airde bha 'n sgiath
Dealradh sìos air doimhne nam beuc.
'Nuair thuit an oidhche gu dubh o liath,
Bhuail mi cop caismeachd nam beum;
Bhuail mi is choimhid mi suas
Mu ruadh-chiabh is teine Iùl-Eirinn.
Cha b'fhada uainn reul ùr nan stuadh,
A dearg shiubhal gluasad measg nial.
Lean mi Iùl thaitneach a' chuain
Fo bhoillsgibh fann fuar, is i triall.
Le madainn dhruid Eirinn an ceò;
Bhuail sinn caladh mòr Mhoiléna,
Gorm shiubhal nan uisge fo thòrr,
Am meadhon fuaim coille ag éirigh.
Cormac 'na thalla dhìomhair féin
O neart Cholc-ullaimh, triath nam faobh.
Cha 'n es' a mhàin a theich o'n treun;
Bha Roscranna nam beus ri thaobh;
Roscranna nan gorm-shùl gun bheud,
Nighean gheal-làmhach àillidh an righ.
Glas, liath is air crann bha gun chruaidh
Ghluais suas gu m' cheumaibh Cormac;
Fìamh gàire air gaisgeach nam buadh,
Bha dorran air anam is dòruinn.
" Chi mi airm ghailbheach Thréinmhòir;
An so féin tha ceuma an righ;

Tha Fionnghal mar dhearrsa ag éirigh
Air anam bha ciaradh fo strì.
Is luath thu féin fo chliu, a thriath ;
Ach 's làidir treun tha naimhde Eirinn,
Mar fharum nam mòr shruth o shliabh,
Mhic Chumhail nan srian 's nan carbad."
  " Ge mòr iad, theid an taomadh sìos
O m' anam, is e 'g éirigh suas ;
Cha sìol nan lag ar triathan,
A righ do 'm bu ghorm sgiathach sluaigh.
C'uim a bhiodh an t-eagal mall
Ag iadhadh dall mar thaibhs fo chiar ?
Fàsaidh anam nan treun air àm
A chinneas naimhde nach gann air sliabh.
Na taomsa gruaim, a righ Eirinn,
Air òg a tha 'g éirigh gu còmhrag."
  Thuit deoir an righ gu làr ;
Ghlac e làmh an t-sàir an sàmhchair.
" Shìl Thréinmhoir nan garbh ghnìomh fo lainn,
Cha téid nial uam air dealra do chléibh,
Tha lasadh an teine do shinns're ;
Chi mi, a righ, do mhòr chliu ;
Tha comhara do thriall gu còmhrag
Mar ghath soluis air ciaradh speur.
Ach feith-sa ri Cairbre, a thréin,
Mo mhac féin le beum nan lann ;
Tha e gluasad shìl Eirinn gu feum
O shruth nan gleann tha fada thall."
  " Thàinig sinn gu talla an righ,
Bha 'g éirigh an sìth nan carn ;
Air an taobh bha ciar shruth nam frìth,
Sean chomhara siubhail nan àld,

Daraga leathan fo chòinich m' an cuairt
Is na bethe a' gluasad fo ghaoith.
Leth cheilte an coille nan cruach
Roscranna thog luaidh nan laoch.
Bha 'geal-làmh air clàrsaich thall;
Chunnaic mi a gorm-shùil mhall
Mar ghlan thaibhs an iomart a' triall
Leth-cheilte an cirb nan dubh nial.
Tri lài bha fleagh air Moiléna;
Bha ainnir nam beus orm a' snàmh.
Chunnaic Cormac mi dorchadh an Eirinn;
Thug e brollach gun bheud do mo làimh.
Thàinig i le 'sùilibh caoin
Measg chiabh a bha taomadh trom.
Thàinig i—ghrad-ghluais san raon
Colcullamh nach faoin. Thog mi sleagh.
Bha dealra mo lainne measg mo shluaigh.
Theich Alnecma; thuit nàmhaid gun bhuaidh:
Thill Fionnghal fo luaidh nam bard.
Is cliùthar, Fhillein, esa féin,
A bhuaileas beum an neart a shluaigh;
Tha na barda le dàn 'na dhéigh
An tìr fhada nan treun naimhde.
Ach es' a bhuaileas cath 'na aonar
'S gann do 'n àm tha aomadh a ghnìomh:
Tha e dealradh an diugh mar sholus,
Am màireach am brollach a' bhàis:
Tha 'chliu an aon fhonn gu baoth.
Tha ainm an aon raon, gun chuimhne
Ach sgaoileadh aon uaighe fo fheur."
Mar sin bha focail ard an righ
Air Mòra nam frìth 's nan ruadh.

Tri barda o Chormul an sìth
Gu taitneach cur sìos an luaidh.
Thuit cadal caoin is faoin fo 'n fhuaim,
Air garbh chirb nan sluagh fo oidhche.
Thill Carull le 'bhardaibh féin
O uaigh an ard thréin o Dhun Lòra.
Cha ruig sanas na maidne an treun
Air leabaidh gun leus a' mhòir fhir:
Mhic Charthuinn nan ciabha ciar,
Cha chluinn thusa saltairt nan ruadh
Ri caol thalla uaigh air chòmhnard.
  Mar thaomas garbh bhruaillean nan nial
Mu sholus roimh chiaradh na h-oidhche,
'Nuair a shoillsicheas iadsa gu'n trian
Air fairge nan sìan a' boillsgeadh;
Mar sin a bha coi'thional Eirin
Mu Chathmor ag éirigh an soillse.
Esa 's aird' am measg nan triath
A' togail gun chial a shleagha,
Mar tha éirigh no tuiteam nam fonn
O Fhonnar, do nach lom clàrsach.
Teann air, ag aomadh air carraig
Tha Sùilmhall bhanail nan gorm-shùl,
Nighean Chonmhoir an ùrla 's gloine,
Nighean righ Innis uaine nan tùr.
Gu 'chobhair thàinig fo ghorm-sgiath
Mòr Chathmor nan triath, a chaisgeadh naimhde.
Chunna' Sùilmhall a thriall
An talla farsuing nam fial chlàra,
Cha 'n ann gun fhios a dh' iadh a shùil'e
Air ainnir nan ùr chiabh àillidh.

An treas là a bhriseadh o chuan,
Thàinig Fili nan luaidh le dàn
O shruthaibh is chruachaibh Eirinn.
Labhair e air thogail na sgéithe
An Selma nan triath ; labhair e
Mu chunnart Chairbre, cinn nam Bolg.
Thog Cathmor á shiuil an Clùba ;
Bha na gaotha an cùl nan tìr thall.
Tri lài bha 'chòmhnuidh air tràigh,
A shùile 'g iadhadh mu ard thalla Chonmhoir ;
Nighean coigrich 'na chuimhne a ghnàth,
Bha 'osna ard an còmhnuidh.
Fo ùrachadh gaoith air a' chuan
An armaibh o chruaich thàinig òg
Thogail lainn fo Chathmor nan sluagh
Air raonaibh fo fhuaim a' chòmhraig,
Sùilmhalla nan ruighe geal-làmh
'S i dìomhair fo cheann-bheart do chruaidh,
A ceuma an aisre an t-sàir ;
A gorm-shùil ag iadhadh le sòlas
Mu mhòr thriath, 's a chòmhnuidh m'a shruth.
Bu bharail le Cathmor an treun
Gu'n robh ceuma nam beus air Lumon,
'S i dlùthadh air àros nan ruadh ;
Bu bharail gu'n robh làmh-gheal thall
A' togail mall a ruighe do ghaoith
A' taomadh caoin o Eirinn aird,
Talamh uain a h-annsa féin.
Gheall e gu 'n tilleadh e le ràimh,
Le siuil bhàn gu 'ghràdh fo ghruaim.
Tha 'n òigh gu teann ort fhéin, a Chathmhoir,
Aig carraig nan clach, 's i fo chruaidh.

Sheas airde nan triath m' an cuairt,
Ach Foldath bu dubh-ruadh fabhraid.
Es' ag aomadh air craoibh fada thall
Filleadh 'anama san àm am mòrchuis,
A chiabh 'na gagan an aisre na gaoith',
Fonn òrain 'ga mhùchadh 'na bheul,
Bhuail e chraobh an sin le feirg,
Grad ghluais e fo mheirg gus an righ.
Sàmhach is mòr aig an ord
Sheas Hidala, an t-òg thriath;
Bha chiabhha a' sgaoileadh m'a ghruaidh
An imeachd nan dual fo dhearrsa.
Bu chaoin a ghuth an Claonrath féin,
Gleannan còmhnuidh a threun shinns're.
Bu chaoin a ghuth 'nuair bhuail e clàrsach
'An talla ard a's gàirich' sruth.
"A righ Eirinn," thuirt treun le séimh,
"So ùine chur nam fleagh m'an cuairt;
Tog gutha nam barda air magh,
Chur siubhal na h-oidhche so uainn;
Tillidh anam ni 's géire o 'n dàn
Gu comhstri nam blàra tuathal.
Shuidhich dùbhra o cùl mu Eirinn;
O bheinn gu beinn tha aomadh nial
Le cearbaibh ciara ag éirigh.
Fada thall air thaobh nan sliabh
Garbh cheuma nan liath thaibhse,
Taibhse na thuit anns a' bhlàr
Ag aomadh gu dàn o 'n sìanaibh.
Eireadh o Chathmor na clàrsaich
Chuireas dearrsa air sàir sa' ghaoith."

"Fo dhì-chuimhn gach duine tha marbh,"
Thuirt Foldath an garbh fheirg,
"Nach do ghéill mi gu h-ìosal sa' bhlàr?
C'uim an cluinneadh leam dàn air an leirg?
Cha robh mo shiubhal faoin san strì;
Bha lagaich gun bhrìgh ri mo chùlaobh;
Theich naimhde o mo lainn an sìth.
An Claonrath nam frìth fo Dhùbhra
Togadh Hidala guth clàrsaich,
Oigh bhanail o choill' an tòrr
A' coimhead air òr do chiabha.
Fàg Lubar a's fuaimire raoin;
So tuineas nan daoine fo chliu."
"Righ Eirinn," thuirt Malthos an triath,
"Leatsa féin tha riaghladh nam blàr;
'S tu tein' ar sùl air sliabh,
Air monadh tha ciar gu h-àrd.
Mar osaig do shiubhal thar sluagh;
Chuir thu mìlte fo thruaigh am fuil:
Ach 'na d'thilleadh, a thréin, le buaidh,
Co chuala fo luaidh do ghuth?
Tha sòlas nam feargach am bàs;
Tha 'n cuimhne a' tàmh air gach beum,
Bhuail an lann gu feum an cath;
Tha strì 'g a filleadh féin 'nan cliabh
Is cluinnear an cian am mòrchuis.
Thriath Mhoma, bha do shiubhal féin
Mar chiar shruth a' leum o ghleann;
Bha 'm bàs ag aomadh suas mu d' cheum.
Thog sinn uile gu beud ar lainn;
Cha robh sinne gu lag air do chùlaobh;
Bha na naimhde dlùtha is làidir."

Chunnaic Cathmor am fearg ag éirigh,
Is aomadh nan treun r'a thaobh,
Leth tharruingt' an lanna gu beumadh,
Sùilean sàmhach a' teumadh fo phlaosg.
A nis a bhitheadh còmhrag garbh,
Mar lasadh dubh-fhearg an righ.
Rùisg e lann mar dhealan oidhche
Ri solus is soillse nan crann.
" A chlann na mòrchuis," thuirt an treun,
Cuiribh anam fo bheus is smachd;
Fo dhorchadh na h-oidhche leibh féin.
C'uim a ghluaiseadh gu beudaibh m' fhearg?
Am bi comhstri mo làimh' ruibh maraon?
Cha 'n àm so, a dhaoine, gu strì.
O 'n chuirm sibh mar nialaibh om' thaobh;
Na mosglaibhse anam an righ."
Thuit iad sìos o thaobh an tréin
Mar dhà mheall dubh do cheò san iar,
An uair tha madainn chiuin sa' bheinn;
'S a sheallas eatorra féin a' ghrian
Glan bhoillsgeadh air chraig nan carn.
Dorcha tha 'n aomadh dubhadh thall
Gu lòn nan cuilc mall fo 'n tòrr.
Shuidh triatha an sàmhchair ri cuirm;
Bha 'n sealladh air uairibh mu 'n righ,
Gharbh cheuma air eudan a' chuirn
Measg sìtheachadh 'anama o strì.
Shìn an sluagh mu thaobh an raoin;
Thuit cadal claon air faoin Mhoiléna;
Ghluais guth o Fhonnar caoin araon
O chraoibh, bha fada thall ag éirigh.
Ghluais a ghuth mu mholadh an righ,

Ard shìol Làrthoinn o fhrìth Lumoin.
Cha chualas le Cathmor a luaidh,
'S e sìnte fo fhuaim gharbh shruth :
Bha farum na h-oidhche 'na chluais,
Is caol-fheada nan dual chiabhba.
  Thàinig gu 'aisling a bhràthair
Leth-fhaicte troimh fhàs thaoibh a nial.
Bha sòlas measg dorchadh a ghàire ;
O Charull ghluais dàna gu triath ;
Bha gaoth fo nial bu duirche cearb,
Ghlac esa o gharbh uchd oidhche
'S e 'g éirigh o mholadh nan carbad
Gu talla nam marbh an soillse.
Gu leth am measg alda nam fuaim,
Thaom esa gu fuar is fann.
  " Tachradh sòlas do t'anam féin ;
Chualas caismeachd o threun air magh ;
Thug am bard an dàn le feum.
Tha astar mo cheuma sa' ghaoith ;
Tha mo chruth an talla ciar
Mar dhealan nan sian fo fhuath,
'Nuair a bhriseas e claon air sliabh,
Stoirm oidhche a' triall o Thuath.
Cha bhi am bard air chall o t'uaigh,
'Nuair a thaisgear thu suas san ùir.
Tha sìol nan dàn mu thréin a' luaidh ;
Tha t'ainm mar fhuaim o ghaoith tha ciuin.
Tha toirme trom a' bhròin sa' ghleann ;
Tha guth fada thall air Lubar.
Ni 's labhra, fhaoin thaibhse nan carn,
Bha 'm marbh, nach robh fann, cliùthar.
Dh'at am farum fada mall ;

Cluinnear osag nan crann araon.
Is luath a thuislich thu faoin, a Chathmhoir!"
Fillte suas 'na bhaoth chruth féin
Air garbh uchd nan speur fo ghaoith,
Chrith an darag fo ghluasad sa' bheinn,
Fead ag iadhadh gun leus m'a ceann.
Chlisg Cathmor o aisling nan ciar;
Ghlac e bàs-shleagh nan triath 'na làimh;
Phlaoisg a shùil air faoin shlios nan sliabh;
Cha 'n fhac ach dubh-chearb na sìan oidhche.
"'S e guth mo bhràthar féin a bh' ann;
A nis cha 'n fhaicear gann a chruth:
Gun lorg tha 'ur n-astar sa' ghleann,
Shìol imeachd na h-oidhche fo dhubh.
Is minic, mar shoillse ghath speur,
Chithear leum air beinn a tha fàs,
Sibhse teicheadh air osaig leibh fhéin
Roimh ghluasad ar ceumana mall.
Gluaisibh, a lagaich, o thréin;
Cha 'n'eil gliocas no feum n'ur dàil,
Bhur sòlas cho dona ribh fhéin,
Mar aisling gun leus am pràmh,
No smuainte fo sgiathaibh tha lom,
Ag aiseag a null thar a' chliabh.
An tuislich Cathmor féin gu luath
Dubh-thaisgte gun tuar an tigh caol,
Anns nach éirich a' mhadainn o stuaidh,
A sùilean leth-fhosgailt 's i baoth?
As m' fhianuis, a thanais gun bhrigh,
Buinidh còmhrag nan rìgh dhomh féin:
As m' fhianuis gach smaoin ach strì.
Mar iolair na frìthe o bheinn

Siùbhlams' a mach air an raon
Ghlacadh dealra nach faoin do chliu.
An gleannan dìomhair nan sruth mall
Fanaidh anam nach sàr fo mhùig;
Thig bliadhna is aimsire nall;
Bithidh esan a ghnàth fo smùir;
An osaig fo nialaibh thig bàs
Cuiridh liath-cheann air làr gun chliu:
Tha thanas an dùbhra nan carn
Ag iadhadh 's a' snàmh mu 'n lòn;
Cha bhi astar air monadh nan speur,
No 'n gleannaibh san treun a' ghaoth.
Mar sin cha téid thu, Chathmhoir, sìos;
Cha bhalachan* gun fhiach thu air raon,
Tha comhrachadh leabaidh nan ruadh
Air cruachaibh fuara nam fuaim ard.
Bhuail mi mach am measg nan righ,
Mo shòlas am frìth nam fuath,
Anns am brisear an sluagh le strì
Mar ghaoith a tha dìreadh a' chuain."
So thuirt Alnecma an treun,
Anam dealradh gu beud do 'n triath.
Bha treunas mar theine fo leus
A' glanadh gu feum 'na chliabh.
Aillidh is ard a cheum air an raon,
Gath soluis na maidne o'n ear,
Liath choi'-thional fhear air an leirg
Ag aomadh 's a' taomadh an soillse.
Bha 'shòlas mar thànas nan speur,
'Nuair a shìneas e cheuma air cuan
Is e faicinn nan tonna fo bheus,

* ba-laochan.

Gun a ghaoth a bhi treun o thuath.
Ach togaidh e na stuaidh gun dàil
'G an iomain gu tràigh na fuaime.
Air bruachan nan luachar thar àld
Chaidil nighean an t-sàir o Lumon;
Thuit a ceann-bheart o ceann air làr;
Bha h-aisling thall 'na tìr féin.
An sin a bha madainn air raon;
An liath-shruth a' taomadh o chruaich.
Na h-osaga ciara is faoin
Dubh-aomadh air faobhar nan stuadh.
An sin a bha farum gu seilg,
'N sin gluasad nan triath o 'n talla,
Na b' airde na càch air an leirg
Treun Atha nan alda càma;
Bha shùil ag aomadh air a luaidh,
Sùilmhalla nan cuacha glana;
O 'cheumaibh, is e mòr air sliabh,
Le mòrchuis thionndaidh is' a gruaidh
A' cur a bogha fo thaifeid theann.
Mar sin bha aisling fhaoin na h-òigh.
'Nuair a thàinig r'a còir Atha;
Chunnaic e gruaidh a b' àillidh snuagh,
Measg siubhal a cuach-chiabhа.
Dh'aithnich e òigh o Lumon thall.
Ciod tha 'n comas do shàr a dheanamh;
Dh'éirich osna; thuit na deoir,
Ghrad thionndaidh e mòr a cheuma.
Cha 'n àm so dhuitsa féin, a righ,
D' anam mhosgladh fo strì dhìomhair;
Tha còmhrag a' taomadh o 'n fhrìth
Mar shruthaibh ciara o mhonadh sianai.

Bhuail e copan caismeachd a sgéithe,
Aite còmhnuidh guth ciar nam blàr.
Ghluais Eirinn m’an cuairt do ’n ard thriath
Fuaim sgéith’ iolair riabhaich nan carn.
Chlisg òigh o ’caoin chadal san uair,
Ciabh àillidh m’a gruaidh a’ dol mall;
Thog i ceann-bheart o eudan na cruaich.
Chrith ise fo thruaigh anns a’ bhall.
C’uim bhiodh fios doibh an Eirinn m’an òigh,
Nighinn Innis nan còrr gheug uaine?
Bha ’cuimhne mu shinns’re nan righ,
’S bha h-anam a’ strì fo mhòrchuis.
Bha ’ceuma glan air chùl nan carn
Aig gorm shruthan nam blàr air chòmhnard;
Aite faicinn nan ruadh sa’ ghleann,
Seal m’an d’thàinig a nall an còmhrag.
An sin air uairibh ghluaiseas suas
Guth Chathmhoir gu cluais Shulmhalla;
Bha h-anam fo chiaradh gun tuar;
Thaom i focala fuar air gaoith.
“ Ghluais aislinge caoine uam féin;
Thréig iad m’ anam fo bheud is dòruinn:
Cha chluinn mi guth seilg anns a’ bheinn;
Tha mi ceilte an cearb a’ chòmhraig.
Tha mi sealltuinn sìos o mo nial;
Cha ’n’eil dearrsa gu thrian air mo cheumaibh.
Tha mi faicinn a’ ghaisgich dol sìos;
Tha righ na mòr sgéithe ag éirigh;
Es’ a choisneas buaidh an cunnart,
Triath Shelma nan sleagha ’s nam beuma.
Thaibhs Chonmhoir, a thréig sinn fo nial,
Bheil do cheuma triall na gaoithe?

An tig thu air uairibh oirnn sìos
Gu talamh nan sìan a tha baoth,
Athar neartoir Shùlmhalla fo bhròn;
Is ceart gu 'n tig thu fhéin, a thriath';
Chualam t'fhocal fo shìan na h-oidhchè
'N àm m' éirigh gu Eirinn nan sgiath,
Innis àillidh nan ceud shruth a' boillsgeadh.
Thig taibhse ar sinns're an guth
Gu anam tha dubhadh fo bhròn,
'Nuair a chi iad 'nan aonar fo dhubh
Sìol teaghlaich m' an dùnadh an ceò.
Gairm mi, athair thréin, dhuit féin,
'Nuair bhios Cathmor fo bheud air làr.
An sin bithidh Suilmhalla gun fheum
Measg dòruin leatha féin m' a sàr."

# TIGHMORA.

## DUAN V.

---

Thus', tha chòmhnuidh am measg nan sgiath,
Tha cho arda sa' chiar thalla,
A chlarsach, o t'aite thig a nìos,
Is cluinneam gu mìn do ghuth.
Mhic Alpinn, buail-sa an teud;
Mosgail anam do 'n treun bhărd:
Ghluais torman shruth Lora uam féin
Coi'-thional nan sgeul a bha ann.
Mi seasadh an neulaibh nam bliadhna,
'S gann am fosgladh 's is ciar na dh'fhalbh;
'Nuair a thig dhomh an sealladh gun deanamh,
Tha e doilleir ag iadhadh m'an àm.
Cluinneam thus', a chlarsach o Shelma;
Tillidh m'anam gu dàna dhomh féin,
Mar aiteal na gaoithe tha mall,
Thogas grian o shàmhchair nan gleann,
Aite còmhnuidh do'n dall cheò.

Tha Lubar a' dealradh am fhianuis
Is i taomadh gu fiar ro' ghleann;
Air gach taobh air cruachaibh nach ìosal
Ard choslas nan righre gu h-ard;
An sluagh a' taomadh dlùth m'an cuairt,
Ag aomadh suas gu guth nan triath,
Mar gu'n labhradh an sinns're o stuaidh
A' tearnadh o fhuar ghaoith nan sliabh.
Iadsa mar charraigibh shuas,
An ciar cheann fo bhuaireadh nan craobh,
An stoirm is ceò a' snàmh m' an cuairt:
Ard air an aomadh tha sruth
A' taomadh a chobhair air gaoith.
Fo fhocalaibh arda righ Atha
Thaom Eirinn gun tàmh air an raon
Mar fhuaim, nach 'eil faoin, o dhealan;
Garbh chearbach an tearnadh gu Lubar,
Rompa Foldath as-ùr le 'cheumaibh.
Thriall an righ a raon gu beinn;
Shuidh e sìos fo gheugaibh daraich:
Tha siubhal nan sruthan ris féin;
Thog e dealradh nam beuda thairis,
Sleagh alluidh nan righ bha 'na làimh;
Bu dhealradh ise féin do shluagh
An garbh mheadhon a' chruaidh chòmhraig.
Teann air sheas ainnir nan triath,
Nighean Chonmhoir nan sgiath gorma,
Glan aomadh ri carraig 's i fann:
Cha bu shòlas dhise an strì;
Cha robh anam na mìne mu fhuil.
Tha gleannan uaine sgaoilte thall
Aig iomall mill o'n gloine sruth;

An sàmhchair tha ghrian air an àld,
'S a' tearnadh o'n ard na ruaidh:
Orrasa bha sùile nam beus
Measg smuainte bha 'g éirigh 'na cliabh.
  Chunnaic Fionnghal air an ard
Treun mhac Bhorbair, an t-sàir Dhubhail:
Chunnaic Eirinn 'teachd dòmhail a nall
Fo sgiathaibh nan carn an dùbhra.
Bhuail e copan, comhara chòmhraig,
Caismeachd do mhòr shluagh gu géilleadh,
'Nuair chuireadh e romp' a sheòda
Gu leirg o'm bi mòrchuis ag éirigh.
'S lìonar ghluais na sleagha fo ghréin,
Fuaim nan sgiath a' freagradh m' an cuairt,
Cha robh eagal ag iadhadh mar nial
Measg coi'-thional gailbheach nan sluagh;
Bha esa féin àn righ ri 'n taobh,
A neart nach faoin o Shelma thall.
Bha sòlas a' dealradh m' an laoch;
Chualas gu caoin a ghuth mall.
  " Mar imeachd na gaoith' air an stuaidh
Sìol Shelma nam fuaim a' dol sìos;
Tha iadsa mar uisge o chruaich,
Nach caisgear am buaireadh a strì.
A so féin a ghluaiseas mo chliu
Chuir ainm dhomh as-ùr o'n tìr;
Cha robh mi na m'dhearrsa air chùl,
Bhur ceumanse dlùthadh am dhéigh.
Cha robh mi féin mar chruth bha faoin,
A' dubhadh baoth 'n ur fianuis thall.
Cha bu thorrunn mo ghuth do laoich;
O mo shùilibh cha taomadh am bàs.

'Nuair a thigeadh sliochd mòrchuis gun fheum,
Cha tuiteadh iad féin fo mo rosg
Fo dhì-chuimhn an talla nan teud,
Mar dhubh-cheò o bheinn a' sìoladh.
Tha dealan ùr dol suas g'ur còir :
Cha lìonor an còmhrag a cheuma ;
Cha lìonor ; ach tha e gu còrr.
Cumaibh an dubh-chiabh òg o éiginn ;
Thugaibh air ais Fillean le sòlas.
'Na dhéigh so bi'dh 'chòmhrag 'na aonar.
Tha dhealbhsa mar shinns're nan còrr ghnìomh ;
Tha 'anam mar dhealan an cliu.
Mhòir mhic Mhorni a' mhòir charbaid,
Biodh do cheuma a' falbh m'an òg ;
Biodh do ghlaodh 'na chluais le garbh ghuth
O chirb is o fhalbhan a' chòmhraig.
Cha 'n ann gun fhios tha feum do thriath
Ard bhriseadh nan sgiath an comhstrì."
  Shìn an righ a cheum gun dàil
Gu ard charraig chathair Chormuil ;
O àm gu àm bhuail dearrsa thall
A ghorm-sgiath nam ball 's na mòrchuis.
'Nuair ghluaiseas mall ard righ nan triath,
Tha 'shùil a' sealltuinn borb o thaobh
Mu shiubhal nan daoin' a' dùnadh.
Leth liath a bha chiabha sa' ghaoith
M' a ghnùis nach robh faoin fo dhùbhra,
A thuar a' lasadh le sòlas fiar,
Mise dorchadh 's a' triall 'na dhéigh.
A nis a thàinig Gall an triath,
A sgiath bhallach air iall ri laoch ;
Labhair e, 's e grad a' dol sios ;

" Mhic Fionnghail, tog sgiath ri m' thaobh,
Tog ard ri mo thaobh i, thréin ;
Saoilidh naimhde gu 'r feum mo shleagh,
'S iad 'g a faicinn a' soills' ann mo làimh.
Ma thuiteas mi, thréin, air chruaich,
Ceil, Oisein, an uaigh air an raon,
Cha 'n imrich an làmh so a' chruaidh.
Na cluinnear orm luaidh tha faoin ;
Na cluinneadh ainnir chaomh mi féin,
'S i deargadh fo bheus a ciabha.
Fhillein, fo shùilean an righ
Na dìchuimhn dhuinn strì nam beum ;
C' uim a thigeadh na gaisgich o 'n fhrìth
Thoirt cobhair do raon a tha 'm feum."
Leum an sonn an trom an t-sluaigh,
Sgiath bhallach a' fuaim ri thaobh.
Lean mo ghuth treun garbh-ghnìomh nam buadh
Roi' astar gu bualadh nan laoch.
" C' uim a thuiteadh mac Mhorni san ùir
Gun aithris a chliu an Eirinn ?
Tha gnìomha nan gaisgeach air chùl,
Gun chuimhne, gun diù ri éirigh ;
Tha 'n astar gun stoirm air an raon ;
Cha cluinnear gu faoin an guth,"
Mo shòlas mu cheumaibh an triath,
Mo thriall gu carraig an righ,
E suidhe an seachran a chiabha
Measg gaoith nan carn liath 's nam frìth.
Mar bhruachaibh dubh an sluagh ag aomadh
Gu chéile aig taomadh na Lubair,
So Foldath mar chaol nial air beinn,
Og Fhillean a' dealradh o dhùbhra :

Gach aon fhear le 'shleagh anns an t-sruth
A' taomadh a ghuth fo gharbh chòmhrag.
Bhuail Gall copan Shelma nam fuaim;
Thuit an sluagh an cruadal a' bhlàir.
Mar a thaomas dà àld o chruaich,
Bha cruaidh air chruaidh a' dealradh thall;
Dà àld thig o 'n aonach le fuaim
O dhà charraig ghruamach nan carn
'S iad a' measgadh an geal chobhair shìos.
Faicsa mac a' chliu air sliabh
E gearradh sìos ard neart an t-sluaigh!
Tha 'm bàs air an osaig m'an triath,
Na gaisgich gu 'n trian gun bhuaidh
Mu astar Fhillein an cruas blàir.
Rothmar, sgiath chopach a shluaigh,
Aig dà charraig shuas fo bheumaibh;
Dà dharaig fo ghaoith o stuaidh
An geuga m'a chruaidh a' leumadh.
Phlaoisg e 'shùile dorcha thall
Ag iadhadh mall m'a chairde féin,
'S e feitheamh an sàmhchair ri Fillean.
Chunnaic an righ an còmhrag treun;
Bha 'anam ag éirigh gun fhiamh.
Mar thuiteas clach Lòda le fuaim
O iomall cruaiche nan druim ard,
'Nuair thogas taibhs an talamh shuas,
Thuit Rothmar nan cruaidh sgiath air làr.
Teann air bha do cheuma, Chùilmhìn;
Thàinig òg nan ciabh ùr fo dheoir;
Ghearr e 'n osag le beumaibh o chùlaobh,
Roimh mheasgadh an dealradh nan lann
Ri Fillean do nach gann a' bhuaidh.

Chuir e bogha fo thaifeid réidh,
Le Rothmar nan ceud sruth shuas;
Bha 'n comhara mu ruaidh sà' bheinn,
'S gath gréin' a' leum thar chruaich.
C'uim, a mhic Chùl-àluinn nam beus,
C'uim, a Chùilmhìn gu treun dhearrsa?
Gath tein e tha losgadh m' an cuairt;
Teich gu luath, a mhic Chùl-aluinn;
Cha bu choimeas bhur n-aithriche féin
Ann an comhstri nam beum air raon.
Tha màthair Chùilmhìn anns an talla,
A sùil air gorm chlàra nan sruth;
Tha fiar ghaoth ag éirigh o fhairge
Ag iadhadh 's a' tarruing gu dubh
Mu chruth is mu thaibhs a mic;
Tha donnal chon 'nan àite féin,
A sgiath gun fheum san talla 'm fuil.
"Na thuit thu, a mhòir thi' bha treun
An còmhrag nam beud an Eirinn!"
Mar ruadhaig fo fhiui gu dìomhair
Sìnte sìos m' a sruthanaibh féin;
Chi sealgair an luighean gun fheum
Bidh cuimhne a ceum 'na chliabh:
Mar sin a shìnear mac Chùil-àluinn
Fo shùile an t-sàir air sliabh,
Barr a chiabh' an sruthan caol,
Fuil a' briseadh air aomadh a sgéithe.
Bha làmh san àm air lainn gun bheud,
A chruaidh a thréig an treun an cunnart.
"Thuit thu," thuirt Fillean, 's e brònach,
"Mu 'n cualas air chòir do chliu.
Chuir t'athair air feachd thu le còmhrag;

Tha 'bharail gu 'n cluinn e as ùr
Do gnìomha a' dlùthadh m'a chluais.
Tha e liath aig a shruthaibh féin ;
Tha 'shùil air Moiléna nan sìan ;
Ach cha till thu gu sìorruidh, a thréin,
Le faoibh o do cheud naimhdibh."
Thaom Fillean an ruaig thar Eìrinn,
Es' a' leantuinn ro' threun fhuaim an raoin.
Ach triath air thriath thuit Mòrbheinn sìos
Fo dhubh fheirg gun chéill' Fholdaith.
Fada thall air slios nan sliabh
Le tuille 's trian do chòmhrag.
Sheas Dearmud an àigh fo ghruaim,
Sìol Shelma m' an cuairt a' taomadh.
Bhris Foldath a sgiath fo 'lainn ;
Theich a shluagh gu mall air sliabh.
An sin thuirt an nàmhaid le mòrchuis,
" Theich iadsa, is thòisich mo chliu.
A Mhalthos, gu Cathmor nam mòr ghnìomh,
Cuireadh faire air mòr thuinn a' chuain ;
Air talamh tuitidh nàmhaid treun ;
Mu lochan fo bheinn bidh 'uaigh ;
Cha 'n éirich fonn mharbh-rann da féin ;
Bithidh thanas gun fheum fo ghruaim
An ceò mu lòn cuilceach a' chàthair."
Chuala Malthos an smuainte ciar
A dhearg shùil cur sìos is sàmhach ;
Maith 'aithne air mòrchuis an triath' :
Chuir e shealladh mu 'n righ air ard bheinn ;
Thionndaidh e an dorchadh a chléibh
Is bhuail an treun a lann an còmhrag.

An caol ghleannan Chlòna fo dhubh
Tha aomadh dà chraoibhe thair an t-sruth;
An sin-sheas sàmhach am bròn
Sìol Dhuthno nan còmhrag còrr;
Fuil a' taomadh 's ag iadhadh m'a thaobh,
A sgiath sgoillt' 's briste air raon.
Ri carraig sheas a shleagh mhòr.
C'uim, a Dhearmuid, cho dubhach do bhròn?
"Tha mi cluinntinn garbh fhuaim a' chòmhraig
Mo chairde air chòmhnard leò féin,
Mo cheuma gu mall, air a' mhòr mhagh;
Sgiath bhriste an comhstri gun fheum.
Am bi esan a ghnàth fo bhuaidh?
Bithidh Dearmud san uaigh le cliu,
Seal mu 'n éirich an dùbhra suas.
Gairmidh mi thusa gu còmhrag,
Is tachram ri mòrchuis Fholdaith."
Ghlac e shleagh le sòlas ciar,
Mac Mhorni an triath g'a thaobh.
"Mhic Dhuthno, caisg-sa do luaths;
Tha do cheuma gun tuar fo fhuil;
Cha leatsa garbh chopan do sgéith;
C'uim a thuiteadh an triath gun airm?"
"Shìl Morni, dhomhsa do sgiath;
Is tric a dh'aom i sìos an còmhrag:
Caisgidh mi shiubhal air sliabh.
Shìl Morni, faic clach air chòmhnard;
Clach a thog a liath cheann suas
Roi' 'n fheur a tha fuaim an gaoith:
Tha treun do mo chinneadh san uaigh;
Taisg an sin mi suas san oidhche."

Ghluais e gu mall air a' chruaich ;
Chunnaic e fo bhuaireadh an raon,
Garbh dhearrsa a' chòmhraig dol suas
Briseadh mu 'n cuairt da gu claon.
Mar lasair an oidhche sa' ghleann
Ag éirigh fada thall san fhraoch,
A nis a' mùchadh fo mhùig a cinn,
A nis a' togail a dearg shruth baoth
An àm éirigh is aomadh nan gaoth :
Mar sin féin a thachair còmhrag
Sùile Dhearmuid na mòr sgéith.
Roimh shluagh bha ceuma mòr an Fholdaith
Mar chiar luing air faobhar nan stuadh,
'Nuair a ghluaiseas i mach o dhà Innis
Dol air h-aghairt 's a' tilleadh air chuan
Measg bhuairidh an fhuair ghairbh ré.
Chunnaic Dearmud le feirg a thriall ;
Chuir e suas gu 'thrian a neart ;
Ach thréig e cheumaibh air sliabh ;
Thuit deura o threun nam feart.
Chuir e stoc athar fo fhuaim ;
Bhuail e tri chuairt a mhòr sgiath ;
Tri chuairt ghairm e ceann an t-sluaigh :
Chuala Foldath e shuas, an triath,
Measg gàire is fuaim a' chòmhraig.
Chunnaic Foldath le sòlas an treun ;
Thog e suas gu feum a shleagh,
Is i nighte gu leth am fuil.
Mar charraig a's ruadh shrutha claon
A' taomadh dearg le 'taobh an stoirm ;
Mar sin fo sheachran fala 'n laoch,
Ciar cheannard nan daoine fo airm.

Air gach taobh a dh'aom an sluagh
O chomhstri gu buaidh an dà righ.
Thog mar aon am faobhair suas—
Ghrad thàinig an cruaidh na Selma
Fillean o iomall an t-sluaigh.
Tri ceuman air ais dh'aom Foldath
O 'n dearrsa bhuail claon a shùilean,
A thàinig mar dhealan o nial,
Chur dìon air triath bha fo leòn.
Sheas e 's e fàs suas am mòrchuis
Gairm uile gu còmhrag a chruaidhe.

Mar thachras air sgiathaibh leathan treun
Dà iolair air éiginn an gaoith'
A' strì air an itibh gu léir,
Ghluais grad gu beud an dà shaoi.
Ma seach tha ceuma nan righ
Air aghairt gu strì o 'n dà chruaich;
Bha 'n còmhrag a' ciaradh dol sìos
Air an lannaibh fo chli nam buadh.
Bha sòlas nan treun ann do chliabh,
A Chathmhoir air faobhar nan sliabh,
An sòlas tha dìomhair a ghnàth
'N àm éirigh cunnart nan sàr.
Cha do lùb a shùile mu shliabh;
Bha shealladh ag iadhadh gu h-ard
Mu righ Shelma a b' àiliosaich tuar.
Chunnaic e a ghluasad air Mòra
Am mòrchuis a chòrr arma.

Thuit Foldath gu mall air a sgéith,
Shleagh Fhillein ro' thriath gu làr:
Cha do choimhid an t-òig-fhear gu 'thrian
Cur roimhe nan ceuda sa' bhlàr.

Ghluais suas da ceud guth a' bhàis—
" Mhic Fhionnghail bi mall an triall.
Nach fhaic thu cruth àillidh tha thall,
Dubh chomhara mharbh air sliabh?
Na dùisg-sa righ Eirinn as-ùr,
Mhic Chlatho nan sùile gorma."
Chunnaic Malthos am Foldath air làr
Is dhorchaich an sàr mu 'n triath;
Ghluais gàmhlas o 'anam gu bàrr,
Mar charraig am fàsach nan sliabh,
Air an iadhadh gu dubh sruth nan sìan,
'Nuair a dh'imicheas sìos ceò mall,
Na cranna a seacadh gu 'n trian,
Fo osagaibh ciar-dhubh nan carn.
Labhair e ri triath fo bhàs,
A' foineachadh o shàr m'a uaigh;
" An éirich do liath chlach an Ullin,
No air Mòma nan iomadh coill',
Anns an coimhead an solus gu dìomhair
Air gorm-shruth Dhalriabhaich nan carn?
An sin tha ceuma mall na h-òigh',
Do nighean chòrr nan gorm shùil, Léna."
" An cuimhne dhuit is', a thriath,
Gu'n mhac dhomh ag iadhadh a'm' dhéigh
Gun òg dhomh gu còmhrag air sliabh,
Gu mise a dhìoladh, a thréin?
A Mhalthos, chaidh mo dhìoladh féin;
Cha robh mise, a thréin, an sìth;
Tog uaigh do na mharbh mi sa' bheinn
M' an cuairt do thigh caol gun bhrìgh.
Is tric a thig mi sìos gu luath
O osaig gu h-uaighibh mo naimhde,

'Nuair chi mi iad a' sgaoileadh shuas-
Feur fada fo ghluasad nan gaoth."
  Ghreas 'anam a null le fuaim
Gu caol ghleann fo chruachaibh Mhòma;
Thàinig e an aisling gun tuar
Gu dearrsa Léna a' stuaim chòmhraidh',
'S i cadal mu shruth an Dalruaidh
Air tilleadh o ruaig nam fiadh.
Bha bogha caoin ri taobh na h-òigh
Gun taifeid, na h-osaga tlàth a' snàmh
Mu h-uchd bàn le 'ciabhaibh;
Fo éididh na h-àille an òige
Shìn air talamh òigh chòrr nan triath.
Dubh-aomadh o chearbaibh nan cruach
Thàinig Foldath gun tuar am fuil;
Chunnaic is' e air uairibh o stuaidh,
E 'g a chleith air uairibh an ceò.
A' briseadh fo rachd na deoir
Bha 'fios mu thriath mòr air làr,
Dh'ise bha 'n dearrsa bu chòrr
O 'anam an uair bu mhòr stoirm.
Bha thusa ma dheireadh air chùl,
A Dhearrsa-Léna nan sùil gorm.
  Garbh chearbach o fhuaim shruthan Lubair
Theich Bolga gu cùlaobh nan sliabh;
Bha Fillean m' an ceumaibh a' dlùthadh;
Air an fhraoch chuir e dùbhra bàis.
Bha sòlas ard Fhionnghail m'a mhac.
Ghluais Cathmor fo thlachd nan gorm sgiath.
  Tréig, a Chlatho nan gorm shùil,
Tréig-sa talla nan ùr theud;
Faic dearrsa tha dealradh gu' chùl;

Tha seacadh nan sluagh m'a cheum.
Na coimhid ni 's fhaide 's e dorch';
Gu h-eutrom o chaol-mheadhon clàrsaich
Buaileadh òighe nan sàr am fuaim;
Cha shealgair tha tearnadh o'n fhàsach,
O dhealta air carnaibh nan ruadh;
Cha chrom e am bogha air gaoith;
Cha chaill e 'liath fhiui air magh.

Fada shìos an dearg a' chòmhraig,
Faic comhstri gu dòmhail r'a thaobh
Ag imeachd an iadhadh an strì,
Bàs mhìlte a' dìreadh m'a laimh.
Tha Fillean mar thanas nan speur,
A thearnas treun o chirb nan sìan;
Tha 'n fhairge am bruaillein fo 'cheum
Is e 'leum' o thuinn gu tuinn;
Tha 'astar a' lasadh 'na dhéigh;
Crathaidh innise an ceud cheann
Air cuan ag éirigh gun bheus thall.

Tréig a Chlatho nan gorm shùil,
Tréig-sa talla nan ùr theud.

# TIGHMORA.

## DUAN VI.

---

"Tha Cathmor ag éirigh sa' charn ;
'N glac Fionnghal an lann o Luno ?
Ciod a thigeadh ri d' chliu-sa san àm,
Mhic Chlatho 'n uchd bhàin 's nan sùl gorm ?
Na tionndaidh do rosgan uam féin,
A nighean nan treun Innisthorc :
Cha chaisg mi do dhearrsa, dheò-gréine,
Tha dealradh air m'anam an nochd.
Eireadh coille chearbach o Mhòra,
Eireadh eadar còmhrag 's mi féin.
C'uim a chitheam an strì so air chòmhnard,
Eagal tuiteam do 'n dubh-chiabhach threun.
Am measg nam fonn, a Charuill, taom
Ard fhuaim nach 'eil faoin o chlàrsaich.
An so tha guth carraig tha caoin,
Liath shiubhal shruth baoth o fhàsach.
Athair Oscair, tog-sa do shleagh ;
Dìon air magh glan òg nan arma :

Ceil do cheuman o Fhillean san uair,
Mu 'n eòl da mi-earbsa m'a chruaidh.
Cha 'n éirich nial uam féin, mo mhac;
Cha bhi do theine fo smachd, a thréin."
Fo charraig cheileadh an sonn
Am fuaim nam fonn o Charull thall;
Mi dealradh an sòlas nach gann,
Sleagh Thighmòra am làimh 's mi triall.
Chunna' mi air chòmhnard Mhoiléna
Baoth bhruaillean a' chòmhraig ag éirigh;
Strì a' bhàis ag iadhadh gu mall;
Sluagh a' briseadh fo dhealradh nan lann.
Bha Fillean mar lasair o speur;
O sgéith gu sgéith garbh cheum an tréin;
Leagh còmhrag o fhianuis an laoich
Is e filleadh an raoin fo mhùig.
A nise sìos tha triall gu strì
Mòr Chathmor an rìgh 'na armaibh;
Sgiath iolair dubh aomadh m'an cuairt
Thar teine a chruaidh cheann-bheirt.
Gun chùram ghluais e ard cheuma
Mar gu'm biodh sealg Eirinn air làimh.
Thog e suas air uairibh a ghuth;
Thionail Eirinn fo dhubh m'an cuairt;
Thionndaidh 'n anama sìos mar shruth
Le iongantas mu 'n ceumaibh 's an tuar;
Mar dhearrsa maidne an treun
Ag éirigh air beinn bha fo fhuaith,
Fear siubhail air astar leis féin
Sealltuinn sios o thaobh a ghruaidh
Air leirg nan cruth fuar fo dhubh.
Grad o charraig ghlais Mhoilèna

Sùilmalla nan ceuman àillidh:
Ghlac darach a sleagh o 'geal làimh.
Leth-aomta chaochail i chruaidh;
Bha sùile sìos air righ na h-Eirinn
O fhalbhan is éirigh a ciabh':
Cha strì so measg chairdean air raon;
Cha chuspaire faoin th' air an réidh,
Mar gu 'm biodh òg laoich o Lumon
A' dlùthadh fo shùilibh Chonmhoir.
  Mar charraig Runo dùbhradh shuas,
A' glacadh 'nan ruaig nan niala,
'S i fàs am measg dubhadh a gruaidh
Thar sliabh nan glas chruach 's nan liath shruth,
Mar sin bu mhò Cathmor Atha
'N àm tional nan sàr m' an cuairt.
Mar osagaibh siubhal a' chuain,
Gach aon dhiubh is stuadh f'a còir,
Mar sin a bha 'fhocuill do 'shluagh
Cur a ghaisgich m' an cuairt do 'n tòrr.
An sàmhchair cha robh Fillean shuas;
Bha 'fhocuill measg fuaim a sgéith:
Mar iolair an treun air a' chruaich,
Gach ite fo ghruaim m'a chliabh,
E gairm nan gaoth gu charraig féin,
'Nuair a chi e fo cheum na ruaidh
Air Luthar a's dubh-luachrach raon.
  Thaom iad sa' chéile sa' bhlàr,
Ard righre nan sàr o thaobh gu taobh
A' losgadh teine mu anam an sluaigh.
Leum Oisian air sleagh is e triall,
Craobh is carraig dol suas gun dàil
Eadar am blàr is e féin.

Ach chuala mi chruaidh nach robh mall
Measg farum mo mhàile sa' bheinn.
'N àm éirigh an soillse o chruaich
Chunna mi an sluagh a' géilleadh,
An ceuman air ais anns anuair,
Sùile corrach gu 'n gruaidh' ag éirigh;
Thachair tréin am buaireadh a' chath',
Dà rìgh flatha nan gorm sgiath;
Mòr is dorch am meadhon nan gath
Measg soillse bha garbh strì nan triath,
Bhuail suas mu Fhillean baoth,
Bròn a' lasadh 's a' taomadh ro'm' chliabh.
  Thàinig mi; cha do theich an righ;
Cha d' thàinig e le strì am choir.
Mar charraig do eithe anns an fhrìth,
Fuar is garbh a bha brìgh an t-seoid.
An sàmhchair bha ar ceuma suas
Air dà thaobh buaireadh an t-sruth'.
Thionndaidh sinn mar aon fo ghruaim,
Is thog sinn ruinne cruaidh nan sleagh.
Thog sinn sleigh; ach thuit an ciar;
Bha sàmhchair air sliabh fo dhorcha,
Ach gu 'n cluinntear ceuma nan triath
A' fuaim air an leirg a' falbh.
  Thàinig mi gus an àit' a bha faoin,
Anns na chuireadh le Fillean cath:
Cha robh focall no fuaim air an raon,
Sgiath bhriste is ceann-bheart nam flath
Air talamh is gath gun fheum.
C' àite bheil Fillean nan sgiath?
C' àit' an t-òg thriath o Mhòirbheinn?
Chual e 's e ri carraig nan sliabh,

Bha 'g aomadh gu 'trian air mòr-shruth :
Chual e, 's e dorcha is fann :
An sin chunnaic mi thall an laoch.
C'uim a' sheasas an truscan do dhùbhra
Mac Shelma m' an dlùthadh a' choill' ?
An dealradh tha t'astar, mo bhràthair,
An liath raon nan sàr a bha treun.
Is fhada bha do strì, a thriath ;
Stoc Fhionnghail 'ga d' iarruidh sa' chruaich,
Gluais gu neulaibh t'athar féin,
Gu 'chuirm air eudan nan sliabh.
An ceò an fheasgair suidhidh 'n righ
'S e cluinntinn guth cli na clàrsaich
O chaoin Charull a's fuaim'oire fonn :
Thoir sòlas do ''n aois, a chòrr thriath,
Fhir-bhriseadh nan sgiath, bi falbh.
" 'N dthig sòlas mu lagaich, a thriath ?
Cha 'n'eil, Oisein, mo sgiath leam féin ;
Tha i briste is sgaoilt air an t-sliabh ;
Bhriseadh ite eoin riabhaich nan speur
Air mo cheann-bheirt fo bheum a' chòmhraig.
'Nuair a theicheas an nàmhaid gu dian,
Bi'dh aithriche thriath fo shòlas ;
Ach éirigh an osna gu 'trian,
'Nuair théid gaisgich gu dìth air chòmhnard.
Cha 'n fhaicear le Fillean an righ ;
C'uim a bhiodh e fo strì a' bhròin ?"
Mhic Chlatho a's guirme sùil,
Og Fhillein, na dùisg mo chliabh.
Nach robh thu 'na d' theine gun mhùig,
'S nach bi sòlas as-ùr air thriath ?
Cha 'n'eil lìonadh do chliu dhomh fhéin ;

Mar ghréin tha'n treun do mo thriall:
Tha e coimhead mo cheuma le sòlas,
Gun fhaileas a' còmhnuidh m'a ghnàis.
Suas, Fhillein, gu Mòra nan tòrr;
Tha cuirm anns a' cheò sgaoilte.
"Oisein, thoir dhomh féin mo sgiath,
Na h-ite tha ciar fo ghaoith:
Cuir iadsa mar ri Fillean, a thriath,
Gus nach caill e ach trian d'a chliu.
Thréin Oisein, tha laigs' orm fhéin;
Cuir mise fo bheud sa' chòs.
Na tog orm clach anns a' bheinn
Eagal foineachd mu Fhillean ni 's mò.
Thuit mise ann mo cheud chath
Gun chliu is gun rath air mo lainn.
Biodh do ghuthsa a mhàin, a thriath,
'Na shòlas dom' anam 's e triall.
C'uim a bhiodh bard a' còmhradh
M' an dearrsa òg o chaoin Chlatho?"
Bheil t'anam air fiaradh nan gaoth,
Oig Fhillein, a bhriseadh na sgiatha?
Biodh sòlas a' leantuinn an laoich
Ro' fhilleadh gharbh nan ciar nial.
Tha samhla do mhòr shinns're, Fhillein,
An cruthan ag aomadh m' an sìol;
Tha mi faicinn an tein air an aonach,
Gorm sgaoile an ceò fo shìan
Mu Mhòra measg fiaradh na gaoith'.
Tachradh sòlas ri mo bhràthair.
Thréig thusa na sàir 's iad fo bhròn.
Mu thimchioll na h-aoise tha 'n nàmhaid,
Cliu a' sìoladh o airidh 's e 'n ceò:

Tha thusa d'aonar air an t-sliabh,
A righ nan liath chiabh o Shelma.
Chuir mi e an carraig nan còs
Aig fuaim nan sruth mòr san oidhche;
Bha dearg reul a' sealltuinn o'n tòrr,
Nach do chuir am fear òg an soillse:
Thog na gaotha mall a chiabh.
Bha mi 'g éisdeachd—cha chualas fuaim:
Bha 'n gaisgeach gun tuar am pràmh.
Mar dhealan air neul dubh-dhonn
Ghluais smuainte gu trom mo chliabh;
Mo shùile mar thein ann mo cheann,
Mo cheuma nach mall air sliabh
Measg farum mo chruaidh mhàile.
Tachraidh mise is righ Eirinn:
Measg co'-thional cheud tachraidh sinn.
C'uim a theicheadh an neul so féin,
A chuir dearrsa nan speur air chùl?
Lasaibh tein-athair nan cruach,
Lasaibh suas, mo shinns're féin;
Is cuiribhse mo cheum fo shoillse—
Caithidh mis' an nàmhaid am feirg.
Ach mur tilleadh mise féin,
Tha 'n righ fo bheud is e gun mhac;
Tha liath chiabh measg naimhdean an tréin
A làmh an robh feum fo smachd;
A chliu a' sìoladh sìos an Eirinn.
Na faiceam gu sìorruidh an sàr
An deireadh nam blàr fo smal.
Ach cia mar thilleam féin do 'n righ?
Nach fiosraich e le brìgh m'a mhac?
C'uim nach d'thug thu Fillean o'n strì?

Tachraidh Oisian shìos r'a nàmhaid;
O shùilibh a chairdean tha thriall.
Ard Eirinn a's uaine gleann,
Is taitneach do mo chluasaibh t'fhuaim.
Tha mi grad air do shluagh fo lainn,
A sheachnadh sùilean an righ fo ghruaim.
Ach cluinneamsa gu h-ard an righ
Air Mòra nam frìth an ceò:
Tha e gairm a dhà mhic o'n strì;
Tha mi tighinn 's mi sìos fo bhròn:
Tha mi tighinn mar iolair o chruaich,
Thachair teine nan stuadh an oidhche,
E 'g iteach o'n fhàsach so shuas
Le 'sgiathaibh dubh-loisgte an soillse.
  Fada thall m' an righ air Mora
Thaom Mòrbheinn o bhriseadh an raoin.
Thionndaidh an sùilean o'n mhòr thriath;
Gach aon diubh ag aomadh g' a thaobh
'S a shealladh gu baoth o shleagh.
'Nam meadhon sheas sàmhach an righ,
A smuainte strì dol suas m'a chliabh,
Mar thonnaibh air lochan nam frìth,
Gach aon diubh fo chobhar 's e liath.
Sheall e sìos; cha 'n fhac e mac
Le sleagh ghlan fo smachd 's e triall.
Ghluais 'osna suas gun dàil
A cheil e fo shàmhchair a' bhròin.
An sin sheas mis' fo dharaig thall;
Cha d'éirich guth mall uam féin.
Ciod a b' urrainn mi labhairt san àm,
Ri Fionnghal measg bròin an tréin?
A nise ghluais am focal suas;
Dh'aom an sluagh air ais o 'ghuth.

" C' àit' am bheil mac Shelma, an triath,
Am fear a dh' imich an sgéith còmhraig?
Cha 'n fhaic mi cheum air an t-sliabh
'S e tilleadh o thriall na mòirchuis
Measg co'-thional còrr mo shluaigh.
Na thuit an ruadh òg air a bheinn,
Es' bu mhòrchuisich ceum air cruaich?
Thuit e, sibh sàmhach 'na dhéigh,
Sgaoilte sgiath chomhstri gu luath.
Cuiribh mo mhàile chruaidh rium féin;
Mac an Luinn a bha ciar donn.
Tha mi mosgladh air ard na beinne;
Bi-m am màireach an còmhrag nan sonn."
Arda air Cormull bha craobh
A' lasadh fo ghaoith is i fuaim;
Bha liath chearb do cheò air a taobh
A' sgaoileadh gu caoin m' an cuairt.
An sin bha ceuman an righ am feirg
Fada thall o'chirb an t-sluaigh.
Bha 'chòmhnuidhsa riamh air an leirg,
'Nuair lasadh còmhrag garbh m'a chliabh.
Air dà shleagh shuas a mhòr sgiath,
Truagh chomhara ciar a' bhàis,
An sgiath sin fo bhualadh an righ
An oidhche roimh strì nam blàr.
An sin féin a dh' aithnich na laoich
Am a ghluasaid gu baoth-chòmhrag:
Cha do thog e a sgiath gu faoin,
Gus an éireadh r'a thaobh an còmhstri.
Bha 'cheuman a' beumadh gu h-ard
Is dealradh fo shàr ghath chraoibh.
Cho fuathasach ri cruth nam fuath

Fo neulaibh dubh fuar na h-oidhche,
'Nuair a chuireas e fo thruscan gruaime
A dhlùth chleasa truagh an leth shoillse,
'S e gabhail do charbad nan gaoth
Air bruaillean baoth an fhaoin chuain mhòir.
Gun sìoladh o stoirm a' ghairbh chòmhraig
Bha Eirinn nam mòr thriath thall;
Bha 'm faileas fo ré air a' chòmhnard,
Mall thoirm an déigh comhstri a' bhlàir.
'Na aonar bha ceuma Chathmhoir
Air adhart 's air ais air an t-sliabh,
E ag aomadh fo 'armaibh gu léir
Air Mòirbheinn nan treun fo ruaig.
Nise thàinig e gus a' chòs
San robh còmhnuidh òig Fhillein san oidhche;
Bha aona chraobh air taobh an t-sruth' mhòir,
Bha tuiteam o 'n tòrr 's a' boillsgeadh.
An sin fo ré ri faicinn shìos
Sgiath bhriste aig triath mac Chlatho,
Is teann air 'na shìneadh air feur
Cas mholach an treun chù, Bran.
Cha 'n fhac es' an triath air Mòra;
Ghluais e 'na chòdhail air gaoith:
Shaoil leis gu 'n do dhùnadh do shealgair
A ghorm shùil an cearbaibh a phràimh.
Cha ghluaiseadh osag air an t-sliabh
Gun fhios do leum riabhach nan ruadh.
Chunnaic esa cù an uchd bhàin;
Chunnaic e an sgiath bhriste thall;
Thill dùbhra air ais air a chliabh;
Bha smuainte dubhach ag éirigh ciar
Mu thuiteam nan triath air an raon.

"Thig sluagh mar shruth tha taomadh sìos;
Thig cinne nach fhiach 'nan déigh;
Ach comhraichidh trian diubh an sliabh
Dol thairis le 'n gnìomhaibh treun;
Freagraidh na cruachan an iarruidh
Ro' shiubhal nam bliadhna dhubh-chiar;
Bi'dh gorm shruth ag iadhadh m' an cliu.
Dhuibhse féin biodh treun o Atha,
'Nuair a chuirear air làr a cheann.
Tachradh guth nan àm tha thall,
Ri Cathmor ann am mall ghaoith,
'Nuair a leumas e osaga ciar
Air iomall dubh-riabhach nan stoirm."
Thionail Eirinn m' an cuairt do 'n righ
A chluinntinn guth a' chumhachd thréin,
Gach eudan ag aomadh le sòlas,
An solus nam mòr chraobh.
Thréig na bha uabhasach a' chruach;
Bha Lubar ag iadhadh ro' n t-sluagh.
B' e Cathmor an teine o speur,
Bha dealradh a chairde gu léir;
'Nam meadhon bha urram do 'n righ,
An anama ri sòlas a' strì.
Cha robh sòlas air 'anam no fiamh;
Cha bu choigreach an triath do chòmhrag.
"C' uime tha 'n righ fo bhròn?"
Thuirt Malthos a b' fhiadhaiche sùil:
"Bheil nàmhaid aig Lùbar nan tòrr?
Bheil acasa na thogas o 'chùl
Sleagh fhada is ùr gu bàs?
Cha'n ann cho mìn ri so, a thriath,
Bha Borbair na féile, t'athair féin,

An righ a thogadh gu feum sleagh.
Bha fhearg mar theine losgadh riamh ;
Bha shòlas an cian mu naimhdibh,
A thuiteadh marbh fo spairn nan sgiath.
Tri lài bha cuirme do thriathaibh
O laoch nan liath chiabh àillidh,
'Nuair shìn Calmar a bhàs air sliabh,
Thug cobhair do Ullin o Lâra,
Caoin thalamh nan sàr 's nan sruth.
'S tric a dh' fhairich e le 'làimh
Roinn na cruaidh a bhuail an lot,
Chuir nàmhaid am blàr air chùl ;
'S tric a dh' fhairich e le' làimh ;
Bha sùile an t-sàir fo leus.
Bha 'n righ mar ghréin do 'chairdibh féin ;
Na aiteal treun do 'n geugaibh uaine ;
Bha sòlas an talla nan teud ;
Bha 'annsa mu threunaibh Bholga.
Tha 'ainm a' tuinidh 'n diugh an Atha,
Mar chuimhne dubhach air fàs fhuathaibh,
'Nuair a thàinig is b' fhuathail an tàmh :
Ach shéid iad na garbh shianta uainn.
Eireadh gutha caoin na h-Eirinn
A' thogail o bheud anam' an righ,
Esa mar dhealra nan speur,
A' boillsgeadh an ciaradh na strì,
'Nuair a chuir e gu sìth na tréin.
Fhonnair o na liath charnaibh shuas
Taom tuire is luaidh nan àm ;
Taom iad air Eirinn nam buadh,
Gus an sìolaidh a' chruaidh fo dhàn."

"Dhomhsa," thuirt Cathmor an treun,
"Cha 'n éirich fonn nan teud no dàn
O Fhonnar aig Lùbar nan leum:
Bha iad neartor tha sinnte thall;
Na fuadaichsa mall thriall nam fuath.
Fada, Mhalthos, fada uam,
Biodh Eirinn le luaidh is le fonn;
Cha 'n'eil sòlas mu nàmhaid tha fuar,
'S nach éireadh sleagh suas le sonn.
Le maduinn a thaomas ar neart;
Tha Fionnghal fo bheart air a' chruaich."
Mar thonnaibh dol air an ais fo ghaoith,
Thaom Eirinn o thaobh an righ:
Dubh dòmhail an raonaibh na h-oidhche
Sgaoil crònan gun soillse o shluagh.
Fo chraoibh a bheinn gach bard air àm
Na shuidhe thall fo 'chlàrsaich féin;
Thog iad am fonn nach robh gann,
Is bhuail iad ceòl caol mall o theud,
Gach aon diubh do thriath do 'n robh luaidh.
Ri losgadh an daraich bha thall,
Bhuail Sùilmhalla mall an téud;
Bhuail i clàrsach o àm gu àm,
Gaoth ag iadhadh mu chiabha nam beus.
An dùbhra dubh bha Cathmor féin,
Fo chraoibh a bha aosda a cheann.
Bha lasadh an daraich o'n treun;
Chunnaic e i; cha 'n fhac i e thall;
Bha 'anam a' taomadh gu dìomhair,
'Nuair a chunnaic e shìos a sùil mhall;
Ach tha cruadal nam blàr 'nad chòir.
Mhic Borbair nam mòr thriath.

Am measg nan teud o àm gu àm
A dh'éisd i thall mu triath 's mu shuain:
Bha h-anamsa suas gun dàil;
B' e 'toilsa san tràth fo ghruaim,
A chur suas a fonn brònach féin.
Sàmhach an raon; air thaobh an sgiath
Theich osaig is sian na h-oidhche.
Ghéill na barda; roi' a' chiar
Tha comhara' liath dhearg a' soillseadh
Fo bhoillsge glas nam faoin fhuath.
Dhorch' an speur, cruth faoin nam marbh
Measg tional nam balbh nial.
Gun smaointe bha aon nighean Chonmhoir
Mu lasadh bha falbh an cnàmh.
Bha thusa 'na t'aonar 'na miann,
A thriath Atha nach faoin carbad.
Thog ise gu caoin am fonn,
Is bhuail i a lom chlàrsach.
Thàinig Clungheal; cha d' fhuair òigh.
" C' àite bheil a chòrr shoillse ?
Shealgaire o chòinich nan còs,
Am fac sibh gorm-shùil nan seòd boillsgeadh ?
Bheil a ceuma mu Lumon an fhéir
Mu leabaidh o'n leum na ruaidh ?
Mise truagh ! tha 'boghasa thall
An talla do 'n gnàth na cuirm.
C' àite bheil gath soillse mo chléibh ?"
" Tréig mi, luaidh Chonmhoir nan treun;
Cha chluinn mi thu féin air sliabh;
Tha mo shùile air ard righ nam beum;
Tha 'astar fo bheudaibh nan gnìomh !
Esa dha 'm bheil m' anam gu léir

An ciar aimsir mo cheud aisling.
Domhain dorcha shìos an còmhrag
Cha 'n fhaic gaisgeach, tha mòr, mo nial.
C'uim, a ghrian Shùlmhalla nan còrr thriath,
Nach coimhead thu dòchas dhomh sìos?
Tha mo chòmhnuidh féin an duibhre,
O mo chùlaobh snàmh tharam ceò;
Fo dhealta mo chiabha a' lùbadh :
Seall ormsa o d' nial, a sheoid,
A ghrian Shùlmhalla nam mòr thriath. * * *

# TIGHMORA.

## DUAN VII.

---

O LINNE doir-choille na Légo
Air uair éiridh ceò taobh-ghorm nan tonn,
'Nuair a dhùineas dorsa na h-oidhche
Air iolair-shùil gréine nan speur.
Dòmhail mu Lara nan sruth
Thaomas dubh-nial a's duirche gruaim:
Mar ghlais-sgéith ro'-thaomadh nan nial
Snàmh seachad tha gealach na h-oidhche.
Le so éididh taibhsean o shean
An dlùth-ghleus am measg na gaoithe,
'S iad a' leum o osna gu osna
Air dubh-aghaidh oidhche nan sìan.
An taobh oiteig gu pàilliun nan seòd
Taomas iad ceathach nan speur,
Gorm-thalla do thanais nach beò
Gu àm éirigh fonn mharbh-rann nan teud.
  Tha torman am machair nan crann!
'S e Conar, righ Eirinn, a t'ann,

A' taomadh ceò tanais gu dlùth
Air Faolan aig Lubar nan sruth.
Muladach suidhe fo bhròn
Dh'aom an taibhs an ceathach an lòin:
Thaom an osag esan ann féin;
Ach phill an cruth àluinn gu dian:
Phill e le 'chrom shealladh mall,
Le 'cheò-leadan mar shiubhal nan sìan.
Is doilleir so!
A ta na slòigh 'nan suain san àm
An truscan ciar na h-oidhche.
Dh'ìlsich tein' an righ gu h-àrd,
Dh'aom e 'na aonar air sgéith:
Thuit codal mu shùilibh a' ghaisgich;
Thàinig guth Fhaolain 'na chluais.
" An codal so do 'n fhear-phòsda aig Clatho?
'M bheil còmhnuidh dom' athair an suain?
'M bheil cuimhne 's mi 'n truscan nan nial,
'S mi m' aonar an àm na h-oidhche?"
" C' ar son tha thu a'm' aisling féin?"
Thuirt Fionnghal 's e 'g éirigh grad.
" An dì-chuimhn dhomhsa mo mhac
No 'shiubhal teine air réidhlean nan laoch?
Ni mar sin air anam an righ
Thig gnìomh sheòd àluinn nan cruaidh bheum.
Ni 'n dealan iad a theicheas an dùbhra
Na h-oidhche 's nach fàg a lorg.
'S cuimhne leam Faolan 'na shuain:
Tha m' anam ag éirigh borb."
Ghluais an righ le 'shleagh gu grad,
Bhuail e 'n sgiath is fuaimnich cop;
An sgiath a dh'aom san oidhche ard,

Ball mosglaidh do chath nan lot.
Air aomadh dubh nan sliabh,
Air ghaoith theich treud nan taibhse;
O ghleannan ciar nan iomadh lùb
Mhosgail guth a' bhàis.
Bhuail e 'n sgiath an dara cuairt;
Ghluais cogadh an aisling an t-sluaigh.
Bha comhstri nan lann glas
A' dealradh air anam nan seòd,
Cinn-fheadhna a' druideadh gu cath;
Sluagh a' teicheadh—gnìomh bu chruaidh
Leth-dhoilleir an dealan na stàilinn.
'Nuair dh'éirich an treas fuaim,
Leum féidh o chòs nan carn;
Chluinnte screadan eun san fhàsach,
'S gach aon diubh air osna féin.
'Leth-éirich sìol Albainn nam buadh;
Thog iad suas gach sleagh bu ghlas;
Ach phill sàmhchair air an t-sluagh;
'S e bh'ann sgiath Mhòirbheinn nam fras.
Phill codal air sùilibh nam fear.
Bu dorcha trom an gleann.
Ni 'm bu chodal duitsa san uair,
A nighean shùil-ghorm Chonmhoir nam buadh.
Chuala Suil-mhalla an fhuaim:
Dh'éirich i san oidhche le gruaim;
Tha 'ceum gu righ Atha nan colg;
Ni 'm mosgail cunnart 'anam borb.
Trom a sheas i, 'suilean sìos.
Tha 'n speur an losgadh nan reul.
Chualas leatha sgiath nan copt.
Ghluais—ghrad sheas an òigh.

Dh'éirich a guth—ach dh'aom e sìos.
Chunnaic i e 'na stàilinn chruaidh
A' dealradh ri losgadh nan reul:
Chunnaic i e 'na leadan trom
Ag éirigh ri osna nan speur.
Thionndaidh i 'ceumna le fiamh.
"C'ar son a dhùisgeams righ Eirinn nam Bolg?
Ni 'n aisling do 'chòdal thu féin,
A nighean Innis uaine nan colg."
Gu garg a mhosgail an torman:
O'n òigh thuit a ceann-bheart sìos;
Tha 'm farum air carraig nan sruth.
Plaosgadh o aisling na h-oidhche
Ghluais Cathmor fo a chrann féin:
Chunnaic e an òigh bu tlàth,
Air carraig Lubair nan sliabh;
Dearg reul a' sealladh sìos
Measg siubhail a trom chiabh.
"Cò tha ro' oidhche gu Cathmor
An ciar aimsir 'aisling féin?
Bheil fios dhuit air strì nan cruaidh bheum?
Cò thusa, mhic duibhre nan speur?
An seas thu am fianuis an righ
Do chaol-thanas o'n àm o shean?
No 'n guth thu o neul nam fras
Le cunnart Eirinn nan colg sean?"
"Ni 'm fear siubhail duibhre mi féin,
Ni 'n guth mi o neul nan gruaim:
Ach tha m'fhocal le cunnart na h-Eirinn;
An cualas leat copan nam fuaim?
Ni 'n taibhs' e, righ Atha nan sruth,
A thaomas an fhuaim air oidhche."

"Taomadh an seòd a ghuth féin,
'S fonn clàrsaich do Chathmor an fhuaim:
Tha aiteas, mhic duibhre nan speur,
A' losgadh air m' anam gun ghruaim.
So ceòl chinn-fheadhna nan cruaidh bheum
'N àm oidhche air aisridh nan sìan,
'Nuair a lasas anam nan sonn,
A' chlann an cruadal d' am miann.
Tha sìol meata an còmhnuidh 'nam fiamh
An gleannan nan osna tlàth,
Far an aom ceò maidne ri sliabh
O ghorm-shiubhal sruthain nam blàr."
"Ni 'm meat' a chinn-uidhe nan sonn,
Na sinns're o'n thuit mi féin:
Bu chòmhnuidh dhoibh dùbhra nan tonn
An tìr im'chéin sìl cholgaich nam beum.
Ach ni 'n sòlas do m' anam tlàth
Fuaim mhall a' bhàis o'n raon.
Thig esan nach géill gu bràth:
Mosgail bard focail is caoin."
Mar charraig is sruthan r'a taobh,
Am fàsach nam faoin bheann
Sheas Cathmor, ceann-feadhna nach maoin,
An deoir—
Mar oiteig air 'anam le bròn
Thàinig guth caoin na h-òigh
A' mosgladh cuimhne talmhuinn nam beann,
A caomh chòmhnuidh aig sruthain nan gleann,
Roimh an àm an d'thàinig e gu borb
Gu cobhair Chonmhoir nan colg fiar.
"A nighean coigrich nan lann,"
(Thionndaidh i a ceann o'n t-sonn)

" 'S fhada fo m' shùil an cruaidh
Crann flathail Innis uaine nan tonn.
Tha m' anam, do thubhairt mi fhéin,
An truscan nan sìan ciar.
C' ar son a lasadh an dealra so féin,
Gus am pill mi an sìth o'n t-sliabh?
'N do ghlas m' aghaidh na t'fhianuis, a làmh-gheal,
'S tu togail dom' eagal an righ?
'S àm cunnairt, ainnir nan trom chiabh,
Am dom' anam, mòr thalla na strì.
Atas e dòmhail mar shruth
A' taomadh air Gaill nan cruaidh bheum.
An taobh carraig chòsach air Lona,
Mu chaochan nan sruthan crom
Glas an ciabh na h-aoise
Tha Claonmhal', righ clàrsaich nam fonn;
Os a chionn tha crann daraich nam fuaim,
Agus siubhal nan ruadh-bhoc sliom.
Tha farum na strì 'na chluais
'S e 'g aomadh an smaointibh nach tiom:
An sin biodh do thalla, Shùilmalla,
Gus an ìlsich farum nam beum,
Gus am pill mi an lasadh nà cruaidhe
O thruscan duibhre na beinne,
O'n cheathach a thrusas o Lòna
Mu chòmhnuidh mo rùin féin."
Thuit gath soluis air anam na h-òighe;
Las i suas fa chòir an righ:
Thionndaidh i a h-aghaidh ri Cathmor,
A ciabh bhog anns na h-osna a' strì.
Reubar iolair nan speur ard
O mhòr shruth gaoithe nan gleann,

'Nuair a chi e na ruadh bhuic f'a chòir
Clann eilid nam faoin bheann,
Mun tionndaidh Cathmor nan cruaidh bheum
O'n strì mu 'n éirich dàn.
Faiceams thu, ghaisgich nan geur lann,
O thruscan an duibhre dhuibh,
'Nuair thogas ceò mu m' chòmhnuidh féin,
Air Lòna nan iomadh sruth.
'Nuair is fhada o m' shùil thu, a sheoid,
Buail copan nam fuaim ard;
Pilleadh sòlas do m' anam, 's e 'n ceò,
'S mi ag aomadh air carraig leam féin.
Ach ma thuit thu, mar-ri coigrich a ta mi!
Thigeadh do ghuth o neul
Gu òigh innis uaine, 's i fann.
"Og-gheug Lumoin an fheoir,
C'uim a dh'aomadh tu 'n strachdadh nan sìan?
'S tric a thionndaidh Cathmor o'n bhlàr
Dubh-thaomadh air aghaidh nan sliabh;
Mar mheallain domh féin tha sleagha nan lot
'S iad a' bruanadh air còs nan sgiath.
Dh'éiream, mo sholus, o'n strì,
Mar thein' oidhche o thaomadh nan nial.
Na pill, a dheò-ghréine, o'n ghleann,
'Nuair a dhlùthaicheas farum nan colg,
Eagal teicheadh do 'n nàmhaid o m' làimh,
Mar a theich iad o sheannsra nam Bolg."
Chualas le Sonnmor air Cluanfhear,
A thuit fo Chormac nan geur lann.
Tri lài dhorchaich an righ
Mu 'n fhear a dh'aom an strì nan gleann.
Chunnaic mìn-bhean an sonn an ceò;

Bhrosnuich sud di siubhal gu sliabh :
Thog i bogha fo 's ìosal
Gu dol mar-ri laoch nan sgiath :
Do 'n ainnir luidh dùbhra air Atha,
'Nuair a shiubhladh an gaisgeach gu gnìomh.
O cheud sruthan aonaich na h-oidhche
Thaom sìol Alnecma sìos.
Chualas sgiath chaismeachd an righ ;
Mhosgail an anam gu strì ;
Bha 'n siubhal am farum nan lann
Gu Ullin, talamh nan crann.
Bhuail Sonnmor air uairibh an sgiath,
Ceann-feadhna nam borb thriath.
'Nan déigh lean Sùil-àluinn
Air aomadh nam fras ;
Bu sholus is' air aonach,
'Nuair thaom iad air gleanntaibh glas ;
Tha 'ceuman flathail air lom,
'Nuair thog iad ri aghaidh nan tom :
B'eagal di sealladh an righ
A dh'fhàg i 'n Atha nam frìth.
'Nuair dh'éirich farum nam beum
Agus thaom iad sa' chéile sa' chath,
Loisg Sonnmor mar theine nan speur ;
Thàinig Sùil-àluinn nam flath,
A folt sgaoilte san osna,
A h-anam ag ospairn m' an righ.
Dh'aom e 'n strì mu rùn nan laoch :
Theich nàmhaid fo dhùbhra nan speur ;
Luidh Cluanfhear gun fhuil,
Gun fhuil air tigh caol gun leus.

Ni 'n d'éirich fearg Shonnmhoir nan lann ;
Bha là gu dorcha 's gu mall.
Ghluais Sùil-àluinn mu 'gorm shruth féin,
A sùil an reachdaibh nan deur:
Bu lìonmhor a sealladh gu caoin
Air gaisgeach sàmhach nach faoin :
Ach thionndaidh i a sùilean tlàth
O shealladh an laoich thuathail.
Mhosgail blàir mar fharum nan nial ;
Ghluais dorran o 'anam mòr ;
Chunnas a ceuma le aiteas
'S a làmh gheal air clàrsaich nam fonn.
'Na chruaidh a ghluais an righ gun dàil ;
Bhuail e 'n sgiath chòsach ard,
Gu h-ard air darach nan sìan,
Aig Lubar nan iomadh sruth.
Seachd copana bh'air an sgéith,
Seachd focail an righ d'a shluagh,
A thaomadh air osnaibh nan speur,
Air fineachaibh mòr nam Bolg.
Air gach copan tha reul do'n oidhche,
Ceann-mathann nan ros gun sceò,
Caol-dearrsa o neul ag éirigh,
Iùl-oidhche an truscan do cheò.
Tha Caoin-chathlinn air carraig a' dealradh,
Reul-dùbhra air gorm-thonn o'n iar
Leth chleith a sholus an uisge.
Tha Beur-theine, las-shuil nan sliabh
Sealladh sìos o choille san aonach
Air mall shiubhal sealgair 's e triall
Roimh ghleannan an dùbhra bhraonaich
Le faoibh ruadh-bhuic nan leum ard.

Dòmhail am meadhon na sgéithe
Tha lasadh Tuinn-theine gun neul,
An rionnag, a sheall ro' 'n oidhche
Air Lear-thonn a' chuain mhòir;
Lear-thonn, ceann-feadhna nam Bolg,
An ceud fhear a shiubhail air gaoith.
Leathan sgaoil siuil bhàn an righ
Gu Innis-fàil nan iomadh sruth.
Thaom oidhche air aghaidh a' chuain,
Agus ceathach nan truscan dubh;
Bha gaoth a' caochladh dlùth san speur;
Leum luingeas o thuinn gu tuinn;
'Nuair dh'éirich Tonn-theine nan stuadh,
Caoin shealladh o bhriseadh nan nial.
B' aiteas do Lear-thonn tein iuil nam buadh,
A' dealradh air doimhne nan sìan.
Fo shleagh Chathmoir nan colg sean,
Dhùisg an guth a dhùisgeadh baird:
Thaom iad dubh o thaobh nan sliabh
Le clàrsaich ghrinn 's gach làimh.
Le aiteas mòr sheas romp' an righ,
Mar fhear-siubhail ri teas là 'n gleann,
'Nuair chluinneas e fada san réidh
Caoin thorman sruthain nam beann,
Sruthain a bhriseas san fhàsach
O charraig thaobh-ghlas nan ruadh-bhoc.
"C' arson a chluinneam guth ard an righ
'N àm codail an oidhche nam fras?
Am facas tanas nach beò
Measg t'aisling ag aomadh glas?
Air neul am bheil an àiteach fuar
A' feitheamh fonn Fhonnair nam fleagh?

Is lìonmhor an siubhal air réidh,
Far an tog an sìol an t-sleagh ?
No 'n éirich ar crònan air thùs
Mu 'n fhear nach tog an t-sleagh gu bràth,
Fear chosgairt air gleann nan slògh
O Mhòma nan iomadh bad ?
Ni 'n dì-chuimhn dhomh dorchadh nam blàr,
Chinn-fheadhna nam bard o thùs,
Togar cloch dha aig Lubar nan carn,
Aite-còmhnuidh do Fholdath 's d'a chliu :
Ach taom m' anam air àm nan laoch,
Air na bliadhnaibh san d'éirich iad suas
Air tonn Innis-uaine nan colg.
Ni 'n aiteas do Chathmor a mhàin
Cuimhne Lumoin, innis uaine nan slògh ;
Lumon, talamh nan sruth,
Caoin-chòmhnuidh nam bàn-bhroilleach òigh.
Lumon nan sruth,
Tha thu dealradh air m' anam féin ;
Tha do ghrian air do thaobh
Air carraig nan crann bu trom.
Tha t'eilid chiar,
Do dhearg bàr mhòr am measg nam bad
A' faicinn air sliabh
An colg-chù a' siubhal grad.
Mall air an réidh
Tha ceumna nan òigh,
Oigh làmh-gheal nan teud
'S nam bogha crom sa' mhagh,
Togail an gorm shùil tlàth
O'n leadan bàrr-bhuidh air sliabh nam flath.
Ni bheil ceumna Lear-thonn sa' bheinn,

Ceann Innis nan geug uaine.
Tha e togail dubh dharaich air tonn
An camas Chluba nan iomadh stuadh,
'N dubh-dharach a bhuain e o Lumon
Gu siubhal air aghaidh a' chuain.
Thionndaidh òighe 'n sùilean tlàth
O'n righ mun tuiteadh e sìos:
Ni 'm facas leo riamh an long
Ciar mharcach a chuain mhòir.
Ghlaodh a nis an righ a' ghaoth
Measg ceò na mara glais.
Dh'éirich Innis-fàil gu gorm.
Thuit gu dian oidhche nam fras.
Bhuail eagal clann Bholga gu luath
Ghlan neoil o Thonn-theine nan stuadh.
An camas Chùlbeinn' dh'àitich an long,
Far am freagradh a' choille do thonn:
Bu chopach an sin an sruth,
O charraig Dubh-uamha nan còs,
San dealra tanais nach beò
Le 'n cruthaibh caochlach féin.
Thàinig aisling gu Lear-thonn nan long,
Seachd sàmhla do na linne nach beò;
Chualas an guth briste trom.
Chunnas an sìol an ceò,
Chunnas sìol Atha nan colg,
'S an clann, cinn-uidhe nam Bolg:
Thaom iad am feachda féin,
Mar cheathach a' tearnadh o'n bheinn,
'Nuair a shiùbhlas e glas fo'n osna
Air Atha nan iomadh dos.

Thog Lear-thonn talla Shàmhla
Ri caoin fhonn clàrsaich nan teud.
Dh'aom eilid Eirinn o 'cheumnaibh
Aig aisridh ghlas nan sruth.
Ni 'n dì-chuimhn da Lumon uaine,
No Flathal gheal-làmhach nam buadh
'S i coimhead air marcach nan tonn
O thulaich nan eilid ruadh.
Lumon nan sruth;
Tha thu dealradh air m' anam féin."

Mhosgail gath soluis o'n ear;
Dh'éirich ard chinn cheathach nam beannan;
Chunnas air cladach nan gleannan
An crom chaochain ghlas-shruthach féin.
Chualas sgiath Chathmhoir nan colg;
Mhosgail siol Eirinn nam Bolg
Mar mhuir dhòmhail 'nuair ghluaiseas gu geur
Fuaim éiti air aghaidh nan speur
Taomadh thonn o thaobh gu taobh
Ag aomadh an glas cheanna baoth
Gun eòlas air siubhal a' chuain.

Trom is mall gu Lòn nan sruth
Ghluais Sùil-malla nan rosg tlàth:
Ghluais is thionndaidh 'n òigh le bròn
A gorm shùil fo shileadh blàth.
'Nuair thàinig i gu carraig chruaidh
Dubh chromadh air gleannan a Loin,
Sheall i o bhriseadh a céille
Air righ Atha—dh'aom i sìos.

Buail teud, a mhic Alpuin nam fonn.
Bheil sòlas an clàrsaich nan nial?
Taom air Oisean, a 's osan gu trom,

Tha 'anam a' snàmh an ceò.
Chualas thu, bhaird, a'm' oidhche:
Ach siùbhladh fonn eutrom uam féin.
'S aiteas caoin thuireadh do Oisean
Am bliadhnaibh chiar na h-aoise.
A dhroighion uaine thulaich nan taibhs,
A thaomas do cheann air gaoith oidhche,
Ni bheil t'fharum na mo chluais féin,
No faiteal tanais na d' ghéig ghlais.
Ach 's lionmhor ceum nam marbh bu treun,
Air osna dubh-aisridh na beinn',
'Nuair ghluaiseas a' ghealach on ear,
Mar ghlas-sgéith dubh shiubhal nan speur.
Ullin, a Charuill, a Raoinne,
Guthan aimsir a dh'aom o shean,
Cluinneam sibh an dorchadas Shelma,
Agus mosglaibhse anam nan dàn.
Ni 'n cluinneam sibh, shìol nam fonn:
Cia an talla do neoil bheil ur suain?
Na thribhuail sibh clàrsach nach trom
An truscan ceò maidne is gruaim,
Far an éirich gu fuaimear a' ghrian
O stuaidh nan ceann glas.

# TIGHMORA.

## DUAN VIII.

---

Mar ghlacas gaoth gharbh reoidh fo ghruaim
Ciar lochan càthair nan ruadh bheann;
Mar ghlacas san oidhche na fuaim,
Caol ruinne nam fuar thonna thall
Sgaoileadh trusgan do eith mu'n cuairt,
Geal fo shùil maidne an t-sealgair
Tha uisge nan garbh charn a' gluasad,
Réir barail na tonna a' falbhan.
Faoin fharum tha marbh m'a chluasaibh,
Gach tonn dhiubh a' dealradh an sàmhchair
Fo gheugaibh is bhàrr ruadh an fheoir,
Tha critheadh 's a feadadh fo ghaoith
Air an àiteachaibh baoth fo reòdh:
Cho sàmhach 's cho glas a bha 'n sluagh
Ri madainn dol suas o'n ear,
Gach gaisgeach o 'cheann-bheart do chruaidh
A' sealltuinn air cruaich an righ,
Cruaich Fhionnghail thall fo nial,

A gharbh cheum a' dol sìos an ceò.
Air àm a chìte an t-ard threun
Leth fhaicte an leus a mhòr-arm.;
O smuainte gu smuainte ghluais còmhrag
Ag iadhadh gu dòmhail m'a chliabh.
Mar so ghluais amach an triath;
Lann Luinne nam beum a' soillseadh;
Sleagh fhada a' druideadh o nial,
Leth fhaicte a sgiath 's i boillsgeadh.
'Nuair a thàinig e uile fo cheum
Le 'liath chiabh ag éirigh ri gaoith
Fo dhealt a' taomadh m' an cuairt,
Ghluais a suas garbh fhuaim nan sluagh
Thar an cinneachaibh buaireadh gu strì,
Iad a' sgaoileadh an dealra m'an cuairt
Le 'n uile sgiath' fuaimear m'an righ.
Mar so tha gluasad glas a' chuain
M'an cuairt do fhuath o chruaich nam beann,
'Nuair a thearnas e 'n gaoith air na stuaidh,
Fear astair fo ghruaim fada thall
A' togail a chinn thar a' bhruaich
'S e coimhead air bruailleinn a' chaoil,
E saoilsinn gu 'm faicear an cruth
Leth dhubh am measg comhstri nam beuc,
Garbh thonna fo àilghios m' an cuairt,
Gach baoth dhruim a' buaireadh fo chop.
Fada thall mac Mhorni nam beum,
Mac Dhuthno thréin is bard caoin Chòna.
Sheas iadsa, gach fear dhiubh gun fheum
Fo gharbh-chrann féin gun chuimhn air còmhrag.
Chum sinne o shùilibh an righ;
Cha do bhuadhaich linn strì nan raon.

Bha sruthan beag a' taomadh sìos,
Mi 'ga bhualadh gu thrian le sleagh,
Gun m' anam ag iadhadh r'a thaobh,
Ag éirigh baoth o smaoin gu smaoin
Mall osna o ùrlar mo chléibh.
  " Shìl Mhorni," thuirt rìgh nan sluagh ;
" A Dhearmuid, shealgair nan ruadh ciar,
C'uim a tha sibh cho dorcha san uair,
Mar charraige air chruachaibh nan sliabh
Sileadh dubh uisge air an taobh ?
Cha 'n'eil fearg air m' anam gun fheum
Ri gaisgeachaibh treun nan sluagh,
Mo neart ann an còmhrag nam beum,
Mo shòlas an sìth an déigh buaidh.
Mo ghuth mar aiteal a' dol suas
Air maduinn 's na ruaidh fo shéilg,
Og Fhillean cur a bhogh' air sheòl.
Cha 'n'eil an sealgair sin sa' bheinn,
'S e druideadh air leum nan ruadh.
C'uim tha sìol bhriseadh nan sgiath
Cho fada so shìos fo dhùbhra ?"
  'Nuair dhìrich ar ceum gus an triath,
A shùilean a' tionndadh ri sliabh Mhòra,
Bha 'dheoir gu dlù a' dol sìos
Mu ghorm-shùileach òg nam fial chòmhradh.
Ghlan dealradh a mhùig-sa gu trian
Am fianuis sgiathan leathan a' chòmhraig.
" Feuch Cromall nan carraige fo chrann,
Cathair na gaoithe, 's an ceann fo cheò ;
Air an cùlaobh ag iadhadh sa' ghleann
Tha Labha nan glan shruth 's nam fiadh.
Tha còs an eudann dhonn na carraige,

Air an àird sgiath iolaire tréine.
Tha dorch roimhe sgaoileadh nan darag,
Tha fuaim ri gaoith Chlunai sa' bheinn:
An sin tha òg nan ciabh donn,
Mac Chairbre nan rosg gorm,
Ard righ nan sgiath leathan 's nan sonn
O Ullinn nan ruadh 's nam mòr thìr.
Tha 'chluas ri guth Chondain tha liath;
Ag aomadh sìos an solus tha fann;
Tha 'chluas ris; tha naimhdean an triath
An Tighmòra nam fuaim nach gann.
Thig esa mach o àm gu àm
An cearb nan ceòtha gus na ruaidh.
'Nuair a sheallas a' ghrian air a' ghleann,
Cha 'n fhaicear e thall air a' chruaich
Aig carraig no ri fuaim nan sruth,
E g'a chleith o Bholga nan triath,
Tha chòmhnuidh an ceud thalla shinns're:
Innis da gu'n togas an t-sleagh,
Is theagamh gu'n leagh a naimhde."
"Shìol Mhorni, tog-sa suas an sgiath,
A Dhearmuid, tog ciar shleagh Thighmòra;
Biodh do ghuth-sa, Charuill, tha liath,
Le 'n gnìomhaibh gu sìol nam mòr thriath;
Thoir a rìs e gu taobh Mhoiléna,
Raon ciar nam beum 's nan taibhse;
An so buaileamsa còmhrag leam féin,
An gleann cumhann nan ceud garbh ghnìomh.
Mun teiring sìos an oidhche dhonn.
Thig-sa gu lom Dhun-mòra.
Coimhead o chiaradh nan tom,
O'n cheò is e trom is dòmhail

Mu Léna nam mòr shruthan mall;
Ma chithear mo bhrataiche caola
Air Lubar nan glas lùbadh caoin,
Cha do ghéill an comhstri nan laoch
An raon deireadh a' bhaoith chòmhraig."
Mar sin a chualas focuil an triaith:
Cha do fhreagair o'n triall na treuna
Iad a' sìneadh an ceuma balbh
A' sealltuinn 's a' falbh, o'n gruaidh
Air sluaigh, is gruaim, is fuaim na h-Eirinn,
Iad a' dorchadh air astar nan sliabh.
Cha do thréig iad an righ roimhe riamh
Ann am meadhon nan sgiatha stoirmeil.
An déigh nan triath le chlàrsaich mall
Ghluais Carull fo cheann a bha liath;
Chunnaic e bàs sluaigh anns a' ghleann,
'S bu bhrònach is fann am fonn,
Mar aiteal caoin gaoith bha 'm fuaim,
Ma seach thig fo ghruaim air Légo
Mu lochan nan cuilc a tha ruadh,
'Nuair a thearnas air gruaidh sealgair
Caoin chadal air còinich nan còs.
"C'uim a tha aomadh a' bhaird o Chona,"
Thuirt am mòr righ, "thar sruthan dìomhair?
An àm so do bhròn is do dhòruinn,
Athair Oscair, nach còmhnuidh an sìothaimh?
Biodh cuimhne air gaisgich an sìth,
'Nuair nach cluinnear air strì na gruaim
Mu sgéith bhallaich an cruadal nam blàr.
Aoms' an sin am bròn thar sruth,
Air am buaileadh gaoth fhuar nan cruach;

Biodh san àm sin t'anam fo dhubh
Mu na gorm-shùilich sìnte an uaigh.
Tha Eirinn ag iadhadh mu'n chòmhrag
Gu leathan, gu mòr, gu dorcha.
Tog, Oisein, do sgiathsa air chòmhla;
Tha mi m' aonar sa' chomhstri, a thréin."
  Mar thig guth uabhasach o ghaoith
Air long an caol-ghlas Innis uaine
'G a bualadh ro' 'n doimhne tha faoin,
Ciar mharcach nam baoth thonna mòra;
Mar sin chuir guth uaibhreach an righ
Mòr Oisian gu strì nan sleagh.
Thog e suas a' chruaidh an soillse,
An cirb dhuibh gun bhoillsge a' chòmhraig,
Mar eudan ré leathan gun tuar,
An iomall ciar nam fuar nial,
Seal mun éirich an stoirm air chuan.
  Ard-fhuaimneach o' chòinich Mhòra,
Thaom gu dòmhail còmhrag sgiathach.
Treun Fhionnghal a' gluasad a' mhòir shluaigh,
Righ Mhòirbheinn nan scorr-shrutha ciara.
Sgiath iolair a' sgaoileadh san àrd,
A liath-fhalt a' taomadh m' a ghuaile,
Gharbh cheuma mar thorrunn nan carn.
'S tric a sheas e, 's a shealladh m' an cuairt,
Teine losgadh o bhuaireadh nan arm.
Bu choslach e ri carraig chruaidh,
Fo liath eith am bruachaibh nan àld,
A' choille fo ghaoith, is i fuaim;
Srutha dealradh m'a gruaidh 's m'a ceann,
Sgaoileadh àrd an cobhar air osaig.

A nise bhuail e còs craig Lubair,
Is Fillean air chùlaobh an suain.
Bha Bran 'na shìneadh air a sgéith,
It' fhìreoin chòrr a' strì sa' ghaoith:
Glan o fhraoch chìte thall
Ceann cruaidh sleagh fhada an laoich.
Thog an dòruinn do anam an triath,
Mar dhubh ghaoith tha fiaradh air loch.
Thionndaidh e 'cheuma air an t-sliabh,
'Se 'g aomadh o 'sgéith air a shleagh.
Leum Bran an uchd bhàin gu luath,
Gu astar righ nan sluagh le sòlas:
Thàinig e 's a shealladh air uaigh
Anns 'na shìneadh 'na shuain an sealgair.
Moch 'sa mhaduinn b' annsa do threun
Fuaim faoghaid mu bheinn nan ruadh.
An sin bha sileadh sìos do dheoir,
O anam mòr an righ fo ghruaim.
Mar thaomas an àrdaibh nan gaoth,
Stoirm uisge o fhaobhar nan cruach,
A' fàgail shruth glan san fhraoch;
Grian a' dearrsa air aonach nan stuadh;
Ceanna uaine nan tom fo fheur:
Mar sin a ghluais an dealra baoth
O chòmhrag air laoch nan triath.
Leum e air a shleagh thar Lubar,
Is bhuail gu cùl a mhòr sgiath.
Bha aomadh is taomadh an t-sluaigh,
Le 'n uile ruinn chruaidh gu blàr.
Chual Eirinn gun eagal am fuaim;
Leathan ghluais i a sluagh gu réidh.

Bha Malthos ciar an sgiath an raoin,
Le sealladh nach faoin fo dhubh fhabhraid;
Is teann air bha dealradh sa' ghleann,
Gath soluis nam bard 's nan triath,
Hidalla, bha riamh cho ciuin.
Bha gruaim Mhathronnain sa' chruaich,
Rosga sealladh o ghruaidh air nàmhaid.
Air sleagh bha Clonar nam gorm sgiath,
Cormar ciar nan ciabha mòra
Gu dòmhail fo chomas na gaoithe,
Mall, o chùl tòrr àrd nan còs
Ghluais gu mòr cruth còrr righ Atha;
An dà shleagh a' dealradh 'na làimh,
Is leth a ghlais sgéith thall ag éirigh,
Mar ghath teine an oidhche dol suas
Air beanntaibh ruadh nam fuar thaibhse.
'Nuair a dhealradh leis uile am fàire,
Thaom an sluagh am buaireadh strì
Bha sradadh dearg dealain na stàillinn
A beumadh 's a' snàmh o dhà thaobh.

Mar thachras am bruailleinn dà chuan
Le 'n uile stuaidh, fo fhuaradh shian
An àm dhoibh faireachadh fo ghruaim
Ard chomhstri cruaidh nan gaoth 's nan nial
An caol ghlas Lumoin nan crag fiar;
Air faobhar chruachan àrd nam fuaim
Faoin astar nam fuath gun leus;
O'n osaig tha thuiteam air cuan
Ard choille o chruaich gach beinne,
Measg cobhar is iadhadh nan torc:
Mar sin a thaom sa' chéile an sluagh;

Nis Fionnghal nam buadh, nis Cathmor
Ag àrd-leum a mach air a' chruaich,
Dubh aomadh a' bhàis air dà thaobh,
Liath dhealradh o chomhstri na cruaidhe,
A' leantuinn suas garbh astair nan triath,
'S iad a' sìneadh an ceuma fo fhuaim,
Gearradh sìos garbh-fhaobhair nan sgiath.
Thuit Mathronnan fo làimh an righ,
Sìnte sìos thar strì nan sruth;
R'a thaobh thionail uisge na frìth
A' liath leum thar aomadh a sgéithe.
Bhuail Cathmor an Clonar a chruaidh;
Cha do thuit e gun tuar air làr;
Ghabh darag a' chiabh bha m'a ghruaidh,
A gharbh cheann-bheart a' gluasad mall;
Tuitidh deoir o Thlàthmhìn san talla
Fo éirigh uchd banail na fial.
Cha do dhì-chuimhn mise féin
Sleagh fhada nan treun an còmhrag.
Bha aomadh nam marbh fo mo bheum,
Og Hidala gun fheum sa' chomhstri.
A chaoin ghuth Chlonrath nan sruth ciar,
C'uim a thogas air triath a' chruaidh?
Truagh! nach tachradh an talla fial,
An strì mu 'n iadhadh na luaidh?
Chunnaic Malthos ìosal an triath;
Ghlac dubhar a thriall 's e gun chlì:
Air dà thaobh liath àldain nan sliabh
Chrom sinn an ciaradh na strì.
Theiring sìos an speur air a' chuan;
Bhris gutha m'an cuairt o fhiar ghaoith,

An truscanaibh teine gach cruaich,
Garbh thorrunn a' fuaim o cheò baoth.
An dùbhra shìolaidh sìos an nàmhaid;
Sheas Mòrbheinn gun chàil is gun tuar;
Bha m' aomadh thar sruthan a' chathair
Measg farum nach gann mu mo chluais.
'N sin chualas guth uabh'sach an righ,
Is toirm shìl Bholga o strì.
Chìt' an treun o àm gu àm
An dealan a cheum, nach robh mall.
Bhuail mi sgiath chaismeachd nam fuaim,
Mi sìneadh Alnecma nan sluagh;
Iad ag iadhadh an ciaradh nan gleann
Fo cho-thional mùig, nach 'eil gann.
Sheall a' ghrian gu 'trian a nial;
Ceud sruthan dol sìos an soillse.
Bu mhall an ceò air thaobh nan sliabh,
Air eudan nan liath-charn a' boillsgeadh.
C' àit' am bheil na gaisgich treun?
Mu shruth, mu bheinn, mu chraoibh o àrd?
Mi cluinntinn fuaim arma nam beum:
Tha 'n strì-se mu iadhadh nan carn,
An achlais dhuibh mhaill a' cheò.
Mar sin tha strì nam fuath thaibhs féin
An oidhche dhuibh, air beinn nan nial,
Iad a' comhstri mu sgiathaibh garbh treun
Gaoith gheamhraidh, tha beumadh nan sian,
Thar taomadh is aomadh nan tonn.
Ghluais mi thall; theich liath cheò mall;
A' dealradh fann sheas iads' aig Lubar,
Treun Chathmhor ri carraig nan àld

Leth aomta air sgéith, 's e fo dhùbhra,
A ghabh gu cùl sruth ùr nan carn,
Bha leum o charraig nan dos liath.
Bha ceuma garbh an righ gu triall;
Ach chunnaic e am fial fo fhuil;
Thuit glas lann Luinne r'a thaobh;
Labhair e 's a shòlas a' dorchadh.
"An géill mac Bhorbair nan corn fial,
No 'n togar leis sgiath is sleagh?
Cha 'n'eil t'ainmsa fo shanas, a thriath,
An àrd-Atha nan ciar-mhagh,
Talla mòr nam fleagh 's nan sàr;
Thàinig e mar aiteal thar stuaidh
Gu mo chluais an tìr nam beann.
Thig-sa gu mo chuirmibh, a thréin;
Bithidh gaisgich fo bheud air àm.
Cha teine do naimhdibh mi féin;
Cha shòlas do threun mu mharbh
No calmai garbh air làr an còmhrag.
Is eòlas dùnadh lot dhomh féin
Gach dìthean tha 'm frìth no 'n gleann;
Ghlac mi 'n caoin cheanna sa' bheinn,
'S iad ag aomadh mu shruthaibh thall
Fo charnaibh, bu dìomhaire gaoth.
Is dorcha sàmhach am mòr thriath,
Righ Atha nan ciar shruth 's nan dàimh."
"Aig Atha, 's ciara sruth,
Tha éirigh dubh-charraige fo chòinich;
Air a ceann tha seachran nan geug
Fo bhaoth astar nan treun ghaoth;
Dorcha fo h-eudan tha còs

Ri glan shruthan is mòr fuaim :
Anns an àite sin féin, a thréin,
Chuala mi ceuma nan dàimh,
'Nuair a ghluais iad gu talla nan teud
Is nan slige gun bheud fo dhàn ;
Las sòlas mar theine dhomh féin
Air m' anam mu charraig nan crann.
Biodh, an dorcha, an so mo chòmhnuidh
An gleannan còmhnard m' eòlais féin.
O so bi'dh mo dhìreadh gu luath
Air aiteal tha ruagadh nan cluaran,
Is coimhdidh mi sìos gun ghruaim
Air Atha nan cruach is nan sruth."
"C'uim à labhras an righ m'an uaigh ?
Oisein, thréig a thuar an laoch !
Biodh sòlas mu anamsa shuas
Mar shruth a tha fuaim gu baoth,
Ard Chathmor, ceann faoilidh nan dàimh.
A mhic, tha mo bhliadhna m'an cuairt,
Iad a' sanas an cluasaibh an righ,
Iad a' glacadh mo shleaghasa uam,
Dol thairis gun luaidh mu strì.
"C'uim nach sìolaidh," their iadsa féin,
"Liath Fhionnghal o fheum ann a thùr ?
Bheil do shòlas an lotaibh nam beum ?
An deuraibh nan treun fo mhùig ?
A liath bhliadhna, sìolaidh mi féin ;
Cha 'n'eil sòlas no feum am fuil.
Tha deura mar gharbh ré nan speur
Cur anam fo bheud 's fo dhubh.
'Nuair a shìneas mo shlios sìos an sìth,

Guth garbh nam baoth strì am chluais
'Ga mo mhosgladh an talla nan righ
'S a' tarruing gun chlì mo chruaidhe.—
Cha tarruing sin mo chruaidh ni 's mò:
Glacsa sleagh t'athar, a thréin fhir;
Tog suas i an còmhragaibh còrr,
'Nuair a ghluaiseas a' mhòrchuis gu beuma.
"Tha mo shinns're air mo thriall,
Mo ghnìomha do thriathaibh fo 'n sùilibh.
'Nuair ghluaiseas mi a mach air sliabh,
Air mo raonsa tha liath an dùbhra.
Chum mo làmh na lagaich o bheud,
'S leagh mòrchuis gun fheum fo m'fheirg,
Gun sòlas mu thuiteam nan treun
Mo shùile ag iadhadh mu leirg.
Tachraidh mo shinns're 's mise thall
Aig talla nan garbh ghaoth fiar
An truscanaibh soluis neo-ghann,
Sùile lasadh gu mall do thriaith.
Do dhonaibh an armaibh gun fheum
Mar ré iad an dùbhra nan speur,
Tha trusadh tein-oidhche m'a gruaidh
Dearg sheachran air eudan gun tuar.
"Athair nan triath ard, O Threinmhoir,
Thus' tha chòmhnuidh leat féin am fiar ghaoith,
Mo shleaghsa do Oisian nam beuma;
Biodh do shùile fo shòlas, a laoich,
Chunna mise féin thu air àm
An dealra neo-fhann an neulaibh.
Mar sin biodh do shealladh neo-ghann
Mu mo mhacsa, 's e togail na sgéithe;
Mar sin bi'dh cuimhne air àrd threun,

Air do mhòr ghnìomh, a thriath nan garbh bheum.
Cha 'n'eil annad féin ach gaoth."
Shìn e 'n t-sleagh mhòr do mo làimhsa,
Is thog e air àrd clacha ciar
Gu labhairt mu iadhadh àm-sa,
'S an liath cheann an còineach nan sliabh.
Fo chloich dh'adhlaic triath a lann
'S glan chopan o shlios a sgéithe;
E dorchadh fo smuaintibh neo-ghann;
Bhris focail gu mall o 'chliabh.
" 'Nuair thuiteas tusa, chlach, fo smùir,
'S tu air chall am measg còinich nam bliadhna,
An sin thig fear siubhail o chùl
E feadaireachd air t'ùir, 's e triall.
Cha 'n aithne dhuits, a laig gun fheum,
So monadh Mhoiléna fo chliù,
Anns 'na ghéill an righ a shleagh fhéin
An deireadh a bheum' air an raon.
Grad o fhianuis, a thrian do thuar,
An deireadh nam beum gu'n cùl.
Cha 'n'eil cliu no luaidh ann do ghuth;
Do chòmhnuidh mu chaochan chruach,
Tha do bhliadhna gu luath fo dhubh;
Cha bhi cuimhne no luaidh ort fhéin,
Fhir a's dona sa' bheinn fo cheò.
Tha mo chliùs' an truscan nan treun,
Gath soluis do 'n àm nach 'eil beò:
Shiubhail mise a mach an cruaidh
Shaoradh laigse gun bhuaidh an armaibh."
E lasadh suas 'na chliù mòr féin
Ghrad sgaoil an treun a cheuma còrr
Fo fhuaim daraig Lubair sa' bheinn,

Thar taomadh is beucadh sruith mòir
Ag iadhadh sìos o thòrr an soillse.
Gorm raona caol fo aomadh cruaich
Caoin thoirm nam fuaran shuas o charn,
Bha sgaoile brataich mhòir nan sluagh
A' taomadh air fuar ghaoith nam beann.
So comhara iuil an òig righ
O fhaoin nam frìth an dìomhair glinn.
Glan bhriseadh an athair o iar,
Sheall grian a' dol sìos o speuraibh :
Chunnaic an treun na sluaigh air sliabh;
Chual e guth an t-sòlais m'a cheumaibh
Briseadh 's a' sgaoileadh m'an cuairt,
Glan dearrsa dol suas o chruaidh.
Ghlac aiteas còrr cridh' mòr an righ,
Mar shealgair 'na ghleann uaine féin
'N déigh frasa tha sìoladh am frìth.
Carraig ghlas tha boillsgeadh air beinn,
An droighionn gorm air sgoirm nan carn
'S e crathadh a chinn air gaoith mhall,
Na ruadha coimhead o'n àiridh.
Liath thall aig còinich chaoin nan còs
Chrom Claonmhal' a cheann 's e fo aois,
Gun léirsinn 'na shùilibh fo cheò.
Air maide bard, còr is e caoineadh.
Glan làimh ris an siubhal a ciabh
Sùilmhalla nan triath, is i fann
Ri dànaibh thriath' Atha nan sgiath
Ann an laithibh na h-aois a bha thall.
Ghluais farum a' chòmhraig o 'chluais;
Chaisg focuil fo bhuaireadh a chléibh,

Mall osna gu dìomhair dol suas.
Bha tanas' nam fuath, their iad féin,
Tric mar dhealan a' beumadh a smuainte:
Chunnaic e righ Atha an treun
Fo chrom chrann na beinn' air chùlaobh.
"C'uim a thàinig an dorch?" thuirt an òigh;
"Shiubhail farum a' chòmhraig uainn:
Ann a dheireadh thig an righ còrr
Thar còmhnard gu 'shruthanan ruadh.
Tha grian a' sealltuinn sìos o iar,
An dubh cheò a' fiaradh o'n lòn
E sgaoileadh gu tiugh air na sliabhaibh
Mu luachair fo iadhadh nan tòrr.
O cheò tha do thearnadh, a righ!
Faic a cheuma cur sìos fo chruaidh.
Thig do chòs Chlaoinmhail o strì,
Shàir ghaisgich, do 'm bi mo luaidh."
'S e tanas righ Atha a th' ann,
A gharbh cheuma mall, a chruth fo leus.
Thuit esan an gearradh nan àld
Ag iadhadh o charnaibh le beuc.
"'S e 'n sealgair a th'ann," thuirt an òigh,
Fear faoghaid nan tòrr mu na ruaidh:
Cha 'n'eil ceum da gu còmhrag nan seòd:
Bhean ghasta 's i òg, a luaidh
'S i feitheamh fo ghruaim na h-oidhche.
Tilleas esan o thaobh nan sliabh
Le faobhaibh nam fiadh eilid dhonn."
Sùil àillidh na h-òigh' mu na chruaich,
Garbh thanas gun tuar a 'dol sìos,
An sòlas a mhosgail i suas.

Thuit esa fo ghruaim 's e gu 'thrian :
Shìolaidh an cruth gu mùgach thall
Measg gaoith nan carn mall a' triall.
Bha h-aithne mu thuiteam an triath' ;
" Tha righ Eirinn nan sgiath air làr !"
Na biodh cuimhn air a bròn gu thrian,
Chaitheas anam na h-aoise gu bàrr.
Thuit dùbhra dubh air taobh Mhoiléna,
Liath iadhadh nam fiar shruth an gleann :
Chualas guth Fhionnghail ag éirigh
Is lasair o chiar-chraobh nam beann.
Thionail thall na sluaigh fo shòlas,
Le sòlas leth dorcha fo ghruaim,
A' coimhead fo 'n gruaidhibh air mòr thriath
Gun anam am mòrchuis san àm.
Is caoin o fhàsach nam faoin bheann
Ghluais guth mall nan teud gu cluais,
Mar thoirm nan sruth o shlios charn,
Iad fada thall an gleann nan cruach
Neo-throm air aomadh donn nan sliabh,
Mar osag chiar air sgéith nan stuadh,
'Nuair a ghlacas i fear nan dos liath
Am fiaradh na h-oidhche fo ghruaim.
'S e focal chaoin Chondain a th' ann,
Is Carull le clàrsaichibh theud.
Thàinig an gorm-shùileach a nall
Gu Mòra nam mall shruth fo bheuc.
Ghrad bhris na fonna o bhaird
Air Léna nan carn 's nan àrd thòrr ;
A bhuail na slòigh uile an sgiath'
Measg tionndadh is fiaradh nam fonn.

Ghlan sòlas an eudan an righ,
Mar dhearrsa dol sìos o nial,
Air aomadh uaine nam mòr fhrìth,
Seal mun éirich an fhiar lom ghaoth.
Bhuail e copan caismeachd a sgéith ;
Ghrad chaisg e na sléibh m' an cuairt :
Bha aomadh nan sluagh ris an treun,
Ri guth an tìr féin thar na stuaidh.
"Shìol Mhòirbheinn, sgaoilear an so fleagh ;
Cuirear thairis an oidhche am fonn ;
Tha 'n dearrsa m'an cuairt air magh ;
Shiubhail dùbhra nan torrunn a null.
Mo shluagh so mo charraige treun
O 'n sgaoilear sgiath iolair gu cùl,
'Nuair a shiùbhlas mi mach gu beum,
Is mi glacadh dhòmh féin mo chliù.
Tha, Oisein, mo shleaghsa a' d' làimh ;
Cha bhioran fann balaoich a crann,
A chuireas an cluaran air chall,
Air raon, is e mall 'na thriall.
'So sleagh nan garbh threuna an àm
Chur sìneadh nan làmh gu bàs.
Coimhid-sa ri sinns'ribh nan treun,
Tha mar dhearrsa nam fuath o speur.
'Nuair a ghlàsas caoin sholus air chuan,
Gabh Artho nan sluagh ri d' thaobh
Gu Tighmòra, a's fuaimeara stuadh ;
Cuir-sa righre ghorm Eirinn fo 'shùil,
Crutha àillidh thog cliu o shean
Gun dì-chuimhn na thuit anns a' bhlàr.
Mosgail fonn do na sàir air an raon :

Cuireadh Carull gu luaidh an dàn;
Biodh sòlas mu ghluasad nan laoch
An ceò maidne mu iadhadh nan carn.
Eiridh am màireach mo shiuil bhàn
Gu Selma nan crann 's nan tùr
Garbh shrutha tha fiaradh o ghleann
Measg tuinidh nan ruadh fo mhùig.

# CONLAOCH IS CUTHONNA.

---

An cuala Oisian guth neo-fhaoin?
No 'n gairm lài fo aomadh th' ann?
Tric mo smaoin air aimsir nan raon,
Mar ghréin fheasgair, tha claon an gleann.
Nuadhaichear mòr thorman na seilg,
Sleagh fhada nam marbh a'm' làimh.
Is ceart á chual' Oisian an guth.
Co thusa, shìol dùbhra na h-oidhche?
Tha clann gun ghnìomh an suain fo dhubh,
Gaoth am meadhon an tallai gun soillse.
Tha sgiath an righ a' fuaim air àm
Ri osaig cairn, a's àirde gruaim,
Sgiath chopanach balladh mo thallai,
Air an cuir mi car tamuill mo làmh.
'S ceart gu 'n cluinn mi mo chara' féin;
Is fada guth an tréin o 'luaidh!
C'uim astar air dubh-nial gun fheum,
A shìol Mhorni nam beuma cruaidh?
An gar dhuit cairde an triath fo aois,
Sàr Oscar neo-bhaoth air cùl sgéith'?

Is tric a bha 'n gaisgeach ri d' thaobh,
A Chonlaoich, an àm aomadh nan sleagh.

TAIBHS CHONLAOICH.

Bheil cadal air mìn-ghuth Chòna
Am meadhon tallai fo mhòr-ghaoith toirm?
An cadal do Oisian nan còrr ghnìomh,
'S an ro-chuan m'a chòmhnuidh fo stoirm?
Cha 'n'eil uaigh tha fo léirsinn an Innis.
Co fada bhios sinne gun chliu,
A righ Shelma a's fuaimear gleann?

OISIAN.

'S truagh Oisian do nach léir thu féin,
Is tu suidhe gun fheum air do neul.
An ceò thu bhàrr Lano, a thréin,
No tein-athair gun bheum air sliabh?
Co dheth tha cearb do thruscain bhaoith?
Co dheth do bhogha faoin nan speur?
Shiubhail e air osaig do ghaoith,
Mar fhaileus fo aomadh nan nial.
Thigsa o do bhalla féin,
A chlàrsach nan treun lé fuaim;
Biodh solus na cuimhne air beinn
I-thonn mu 'n éirich an cuan.
Faiceamsa mo chairde an gnìomh.
Chi Oisian gu 'n trian na tréin,
Air Innis tha dubh-ghorm fo nial;
Tha còs Thonn nan sìan ag éirigh
Air carraig chòinich nan crom chrann:
Tha sruth a' torman aig a bheul;
Tha Toscar a' cromadh thar 'fhuaim;

Tha Ferguth fo mhulad r'a thaobh,
Cuthonn a' caoidh fada shuas.
Am bheil gaoth air aomadh nan tonn ?
No 'n cluinn mi air chrom an guth ?

TOSCAR.

Tha 'n oidhche fo ghaillinn nan sìan ;
Thuit coille gu 'n trian o chruaich ;
Tha dubh-shiubhal mara fo niàl,
Tha beucail nam fiar-thonn m'an cuairt.
Thàinig tein-athair le beum,
'S le sealladh na fearnai do threun,
Chunnaic mi, Fherguith gun bheud,
An taibhs' dona bha treun o'n oidhche ;
Gun fhocal sheas e air bruaich,
A thruscan a' cur fuaim air gaoith.
Chunnaic mi dheura le truaigh,
Sean duine gun tuar, is e baoth,
'S trom smaointe a' taoma mu chliabh.

FERGUTH.

'Se d' athair, a Thoscair, a bh' ann ;
Tha e faicinn a' bhàis m' a shìol :
Mar sin a bha choltas san àm
'S an thuit mòr Ronnan fo nial.
O Eirinn ! nan cnoc a's uaine feur,
Cia annsa leam féin do ghlinn !
Tha sàmhchair mu ghorm-shruth do shléibh,
Tha grian air do raoin gun bhi mall.
Is sèimh fonn do chlàrsaich an Selma,
Glan guth o do shealgair an Cromla.
Tha sinne 'n Ithonn nan garbh thoirm,

Trom is duilich fo mhara-bheuc thonn,
Na tonna le geal cheanna baoth,
Leum thairis air aomadh na tràgha;
Mise crithe ann am meadhon na h-oidhche.

TOSCAR.

C'àit' 'na shiubhail anam a' bhlàir,
Dheagh Fherguith nan leadan liath?
Chunna' mis' thu gun eagal o bhàs,
'S do shùilean dealrach an sòlas nan sgiath.
C'àit' 'na shiubhail anam a' bhlàir?
Cha robh eagal air sàra riamh.
Gluais, coimhid air glas lom na sàil:
Thuit a' ghaoth le sàrachadh shìan;
Tha crith air na tonna fo fhiamh
Gu 'n caidil a' ghrian an ciabh nan stoirm.
Gluais, coimhid am mòr chuan, gu 'thrian
Tha maduinn gu iar, is i liath.
Seallaidh solus nan speura o'n ear,
Le mòr-chuis, mar fhear, m'a shoillse.
Sgaoil mise mo shiuil le sòlas
Fo thalla ard Chonlaoich nan triath;
Mo thurus gu Innis gun chala.
Glan Chuthonn' air tòir nan agh ciar
Chunnaic mi, mar dhearrsa na soillse,
Teachd 'na bhoisge o na nialaibh;
A leadan mar dhubh-chùl na h-oidhche,
Air geal urla ag éirigh gu dian.
I 'g aomadh, a' tarruing an teud,
A ruighe glan air a déigh a' dol sìos,
Mar shneachda air Cromla gun bheud.
Thigsa gu m' anam, a làmh-gheal,

Bhan-sealgair na sàr innis faoin.
Tha h-uaire fo dheuraibh gun àireamh ;
Tha i smuaine air Conlaoch neo-bhaoth.
C'àite 'm bheil do shìth-sa, òigh,
Chuthonn na mòr throma chiabh ?

CUTHONNA.

Craig chorrach tha 'g aomadh air sàil,
Liath chranna fo aois le còinich ;
Na tonna a' gluasad mu thràigh ;
Air a thaobh Innis bhlàth nan ruadh :
An sin tha 'g éiridh tùir mo rùin.
Oighean na seilge thill o 'n bheinn :
Chunnaic e 'n sealladh air chùl.
C'àite bheil nighean Rumair nam beum ?
Cha do fhreagair na h-òighean fo ghruaim.
Tha mo shìth-sa air cruachan Mhòrai,
Shìol innis na tìr fada shuas.

TOSCAR.

Tilleadh an òigh gu 'sìth féin,
Gu talla nan teud aig Conlaoch :
Is caraid do Thoscar an treun ;
Bha fleagh do mo réir 'na mhòr thìr.
O Eirinn éireadh osag thlàth
Cur seòla gu tràigh na Mòrai,
Air Mòra, tha sàmhchair do 'n òigh ghloin.
Lài Thoscair tha snàmh gu dhòruinn.
Suidhidh mise an còs fo dhian
'S mi sealladh air grian an raoin ;
Tha aiteal sna crannaibh o nial
'S gu ciuin tha glan ainnir neo-fhaoin,

Cuthonn nan aoidh le 'guth bròin.
Ach is fada o mo chluais an òigh
An talla Chonlaoich nan corn fial.

### CUTHONNA.

Co an nial tha tuiteam orm féin,
Tha 'g iomrachadh mo threuna shuas?
Tha mi faicinn an truscain gun fheum,
Mar liath cheò air astar mo chruaich.
C'uin a thuiteas mi, Rumair thréin?
Tha mulad mo chléibh gu mo bhàs.
Nach fhaicinnsa Conlaoch nam beum,
Mus tuit mi an tigh caol gun chàil?

### OISIAN.

Chi thus, a ghlan òigh, do rùn féin;
Tha astar an tréin air a' chaol,
Bàs Thoscair a' dorchadh m'a shleagh.
Tha lot, is e dubh, ann a thaobh,
Gun tuar e aig tonna nan uamh,
Is e feuchainn a chruth is e baoth.
C'àit' am bheil thu féin le d' dheoir,
'S àrd thriath na Mòrai gu bàs?
Thréig an aisling ghlas mo chliabh;
Cha 'n fhaic mi na triatha ni 's mò.
A bharda nan àm a tha gun triall,
Cuiribh cuimhn' air Conlaoch le deoir,
Thuit an gaisgeach roimh iomall a lài;
Lìon dorcha a thalla le bròn.
Sheall a mhàthair air a sgiath air balla;
Is bha snàmh na fala 'ga còir.
B' aithne dh'ise gu 'n thuit thu, a thréin;

Chualas a guth fo bheud am Mòra.
Am bheil thu, òigh, gun tuar gun fheum
Air taobh gaisgich nam beum, Chuthonn?
Tha oidhche tighinn; tillidh ghrian
Gun duine gu 'n toirt sìos gu 'n uaigh;
Tha thusa cur eunlaith fo fhiamh;
Tha do dheura mar shìan mu do ghruaidh;
Tha thu féin mar nial a's e glas,
Tha 'g éirigh gu fras o lòn.
  Thàinig sìol Shelma o'n ear,
Is fhuair iad Cuthonn gun tuar;
Thog iad an uaighean gu léir;
'S bha fois d'i ri Conlaoch nam buadh.
Na gluais-sa gu m' aisling, a thréin;
Fhuair Conlaoch nam beum a chliù;
Cum fada do ghuth o mo thalla;
Tuiteadh cadal fo fhaileus na h-oidhche.
Truagh! nach dìchuimhnichinn mo chairde
Gus nach fhaicear air àrd mo cheum
Gus an tighinn le sòlas na 'n gara,
An déighs mo chairis gun fheum
Le beud na h-aois chur sa' chaol-tigh fhuar.

CRIOCH.